# MARBHRAINN,

A RINNEADH AIR

# DIADHAIRIBH URRAMACH,

## NACH MAIREANN;

AGUS

# DANA SPIORADAIL EILE:

LE


DR. IAIN DOMHNULLACH,

MINISTEIR NA H-EAGLAIS SAOIRE 'S AN TOISIDHEACHD.



GLASGOW:
ALEX. MACLAREN & SONS,
268 ARGYLE STREET, C.2.

# AN ROIMH-RADH.

Bha na dàna 's na Marbhrainn a tha a nis air an cruinneachadh 's an Leabhar so, air an deanamh leis an Ughdair, a' chuid mhòr dhiubh, o chionn iomadh bliadhna. Mar bha, ann am freasdal Dhé na daoine diadhaidh, urramach, d' an rinneadh na Marbhranna, air an gairm dhachaidh ; 's a bhuail a dhealachadh féin uatha, agus 'ionndrain féin orra—'n uair bhuail sin a stigh air inntinn agus spiorad an Ughdair, bheothaicheadh e gu 'fhaireachduinn féin a chur an céill ann am briathraibh ; agus mar bha làn fhios aige, gu 'n robh an fhaireachduinn agus an t-ionndrainn ceudna aig iomadh eile, a thuilleadh air féin, fhuair se e féin toileach agus dùrachdach, bhi air a dheanamh mar 'n a bheul do fhaireachduinn agus do smuaintibh chàich. Tha an Ti sin a 's e féin an Ceann glòrmhor, ag ràdh gur h-iad na fìreana "Salann na talmhainn." Agus 'n uair tha saoibhreas gràis air 'sa fhrithealadh do dhaoinibh a leth, 's an Eaglais, a tha 'g am fàgail soilleir, deadh-mhaiseach, dealrach, ann am beatha na diadhachd, air mhodh àraid, agus mar innealaibh sònruichte ann an làimh an Spioraid gu bhi a' cur obair nan gràs air a h-aghaidh ann an anamaibh eile ; feudar a ràdh, gur h-iad sin, salann na h-Eaglais faicsinneich, ann am iomadh seadh. Bu lòchranan iad 'n an làithibh féin. Agus "air dhoibh bhi marbh, tha iad fathast a' labhairt." 'N an inbhibh, 'n an dreuchdaibh, 's 'nan seirbhisibh fa leth, a thugadh dhoibh, ann an àrd-uachdaranachd frithealaidh an t-saoir-ghràis, tha an eisimplir prìseil. Tha an Spiorad Naomh a' cur an céill,—"Bithidh cuimhne an fhìrèin beannaichte,"—agus,—"Air chuimhne gu bràth, bithidh am fìrean." Agus is e a dh' iarr an t-Ughdair gu cinnteach, gu 'm biodh cuideachadh air a thabhairt leis na marbhrannaibh so, cha 'n ann a mhàin do chàirdibh, agus

do luchd-gràidh nan daoine urramach mu 'm bheil iad; ach gu 'm bitheadh iad mar an ceudna 'nan cuideachadh, gu tuairisgeul agus iomradh an cliùtha, an giùlan, 's an eisimplir a chumail air chois, a measg nan ginealach a thigeadh 'n an déigh,—'s a tha a nis, eadhon cheana, air tighinn, ann an tomhas mòr. Agus cha 'n e an ginealach so a 's lugha feum, gu 'n cumtadh 'n an amharc, toraidhean agus tuairisgeul na fìor dhiadhachd; agus mar chunncas cumhachd na diadhachd roimhe, a' cumadh 's a' maiseachadh an luchd-teagaisg, 's an luchd-éisdeachd, a rinneadh 'n am maise 's 'n am beannachd 's an Eaglais, 'n an ionadaibh 's 'n an inbhibh, leth air leth.

Bha a' chuid mhòr do na marbhrannaibh air an cur a mach, goirid an déigh dhoibh bhi air an deanamh leis an Ughdair; ach chailleadh iad, mar sin, ann an tomhas mòr; agus is ann air chomhairle o iomadh do na bràithribh, agus o chàirdibh eile, a thàinig an t-Ughdair gu 'fhaicinn 'n a dhleasdanas dha féin, na dàna 's na marbhrannan araon a chur a mach, 's a chumadh 's am bheil iad a nis, 'n an aon Leabhar, an ceann a chéile. Dh' iarradh e a nis, an déigh na saothrach so, bhi 'g a fàgail, 's a bhi a' cur an Leabhair bhig so, air chùram an Tighearna; 's a bhi a' guidheadh gu 'n deanadh an Tighearn e, ma 's e sin a thoil bheannaichte féin, 'n a mheadhon ath-bheothachaidh agus treòrachaidh d' a shluagh féin, a dh' ionnsuidh am feud e tighinn; agus 'n a mheadhon do luchd-éisdeachd an t-Soisgeil, agus do luchd-aideachaidh, gu an cuideachadh ann am faireachduinn a ghleidheil air teagasgaibh nan gràs,—air toradh an fhìor ghràis, agus air a' ghnè ghiùlain agus caithe-beatha, a gheibhear 's a mhothaichear, aca-san, a tha do rìreadh air an teagasg agus air an treòrachadh leis an Spiorad Naomh.

Tha an t-Ughdair 'g a fhaotainn féin gu mòr fo chomainibh do na càirdibh lìonmhor a chuir an ainmean a stigh air son an Leabhair: agus tha e anabarrach duilich 'n a inntinn, gu 'n do chumadh an Leabhar air ais ùine co fhad, 's a' chlòdh-bhualadh.

# GEARR IOMRADH

AIR AN

# URRAMACH TEARLACH CALDAIR,

DO 'N RINNEADH AM MARBHRANN A LEANAS.

## LE UGHDAIR A' MHARBHRAINN.

---

Bha sinnsir an duin' urramaich so ainmeil 'n an latha féin, mar luchd-saothrachaidh ann àm fion-lios an Tighearn. Bha Mr. Iain Caldair, a sheanair, ann an siorramachd Innirnearain. Chaidh a shuidheachadh 's an sgìreachadh sin, 's a' bhliadhna 1704; agus chaochail e 's a' bhliadhna 1717. Dh' fhàg a thiodhlacan mòra, a dhiadhachd, agus an t-eud a nochd e ann an aobhar Chriosd fhad 's bu mhaireann da,—dh' fhàg iad co ainmeil e air feadh na dùthcha sin gu léir, agus gur h-e Mr. Caldair Mòr a theireadh gach neach, ann an labhairt uime. Rugadh a mhac-san Mr. Seumas Caldair, athair Mhr. Thèarlaich, 's a' bhliadhna 1711, agus shuidhicheadh e 'n a mhinisteir ann an Sgìreachd Ard-nan-saor, ann an siorramachd Inbhirnis, 's a' bhliadhna 1740, agus an déigh dha bhi mu sheachd bliadhna 's an sgìreachd sin, dh' atharraich e ionad a shaothrach 's a' chòmhnuidh, agus shuidhicheadh e 'n a mhinisteir ann an sgìreachd Chròidhe, 's an t-siorramachd cheudna, mu mheadhon an earraich, 's a' bhliadhna 1747; far an do chaochail e mu mheadhon an fhogharaidh, 's a'

bhliadhna 1775. B' fhear searmonachaidh cumhachdach Mr. Seumas ;agus e 'n a dhuine a ràinig air àirde mhòir ann am beatha na diadhachd. Agus shoirbhich an Tighearn leis n a shaothairibh gu farsuing, soilleir. B' inneal e ann an làimh an Ard-mhaighstir, leis an d' iompaicheadh iomadh peacach, agus o an d' fhuair treud Dhé ionaltradh agus beathachadh d' an anamaibh. Dh' fhàg Mr. Seumas triùir mhac 'n a dhéigh, Iain, Uistein, agus Tèarlach. Bha Iain 'n a mhinisteir ann an Sgìr-eachd Ros-cuinidh, an Siorramachd Rois, far an do shaothraich e gu dìleas, agus far am facas toradh a shaothrach, o 'n Tighearn. Thàinig Uistein a stigh mar fhear-cuideachaidh d' a athair, ann an Sgìreachd Chròidhe : bu duine diadhaidh e ; agus bha sin soilleir 'n a chaithe-beatha gu léir ; ach le e bhi euslainteach, anfhann, 'n a phearsa, cha d'ràinig e air an àirde cheudna ann an ainm, no ann an gnàthachadh thìodhlacan na ministreileachd 's a fhauir 'athair, a sheanair, agus a bhràithrean. Bha e mar bu trice co anfhann agus co bochd, 'n a shlàinte 's gu 'm b' éigin da fear-cuideachaidh bhi aige 's an Sgìreachd, fhad 's a mhair e. Mu dhéighin Thèarlaich Chaldair a ris, d' an rinneadh am Marbhrann so a leanas, feudar a radh, gun teagamh, nach b' ann an déigh làimh a thàinig esan, air tìodh-lacaibh 's am bith, no air gràs, a chunncas roimhe 'n a shinnsir. Bhuilicheadh comasan nàdurra air, mar dhuine, a bha os ceann mhòrain. Bu duine e a fhuair agus a choisinn àrd-fhoghlum : agus cha bu lugha a bha e urramach, àrd, ann an inbhe bheatha na diadhachd ; dhealraich cumhachd agus maise nan gràs gu h-iongan-tach 's an duine phrìseil so. B' fhìor, do rìreadh, uime-san, gu 'n do thuit falluinn Eliah air Elisa. Is fiù an cliù so air, a leanas, a leughadh, a chaidh a sgrìobhadh goirid an déigh àm a bhàis, agus mu 'm feud ùghdair a' Mharbhrainn a ràdh, gu 'm bheil na tha air a chur sìos ann, a' còrdadh gu h-iomlan r'a bheachd agus r' a bhreith-neachadh féin. "Bu duine Mr. Tèarlach Caldair (arsa fear-sgrìobhaidh an iomraidh sin,) bha gu sònruichte air a choisrigeadh a chum seirbhis a Thighearna, agus a bha

gu sònruichte dìleas do 'n t-seirbhis sin. Chaidh a chliù am farsuingeachd, agus cha b' iongantach sin, mar dhuine agus mar fhear-teagaisg a dh' aidich an Tighearn 'n a shaothairibh, agus aig an robh a chomhluadar uile, gu h-anabarrach r' a fhaicinn fo riaghladh gràis. Ach is ann 'n a Sgìreachd fharsuing féin, agus air feadh a choimhthionail lìonmhoir d' an do fhritheil e, eadhon 'n an cridhibh-san, 's an leth stigh, a gheibhteadh ìocshlaint thlà a ghuth agus a theagaisg air a mothachadh do rìreadh mar bholtrach cùbhraidh. Cha b' ann gu fuasgailte, neo-stéidhichte, neo-chuimseach, no cearbach, a gheibhteadh a theagasg; oir cha robh ponc no teagasg air an socruicheadh e a bheachd, no a dh' iarraidh e gu 'n tuigeadh agus gu 'm breithnicheadh a luchd-éisdeachd iad, (mar dh' iarr e a ghnàth,) air nach cuireadh e blas an eireachdais agus na maisealachd, agus air nach faiceadh gach neach a leithid do shnas 's a nochd araon, gloinead agus soilleireachd na h-inntinn o 'n d' thàinig iad a mach: cho domhain 's a chaidh e a stigh annta, agus an tlachd anama a ghabh e féin ann an nithibh an Tighearn, agus an t-urram a dh'iarr e thabhairt do na nithibh sin uile. Bha riaghailt, suidheachadh, agus deadh rian 'n a uile theagasg ; air an tarruing leis mar bha a theagasgan gu léir o thobar fhìor-ghlan na Fìrinn, agus e a' moladh na fìrinn sin 'n a maisealachd do gach aon neach a dh' éisdeadh. Air son a thìodhlacan agus a chomasan féin mar dhuine, ged mhol gach neach iad ach e féin a mhàin; 'n a theagasg, is ann a smuainicheadh neach gu 'm bu roghnaiche leis an ceiltinn na m' feudadh e, na bhi 'g an sgaoileadh a mach mar ghrinneas, leis am feud duine tuilleadh molàidh a chosnadh dha féin na a cheadaicheas e do 'n fhìrinn a chosnadh d' a h-Ughdair. Ach ged bha mar so, ann féin agus 'n a dhòigh teagaisg gràs na fìor irioslachd agus a' ghràidh, mar a' tarruing sgàile eadar luchd-éisdeachd agus àrd-chomasan inntinn an duine féin, cha d' rinn so ach e féin agus a theagasg ni bu mhaiseiche ann am beachd dhaoine tuigseach. 'N uair gu h-àraid, a labhradh e mar fhear-teagaisg ann an tigh Dhé, bha gach ni daingean, brìoghmor, saoibhir

ann am milseachd na fìrinn ; sùil aig gach focal ri bunait an Sgriobtuir, agus air a cho-chur, air ùghdarras an Fhocail cheudna :—dùrachd an fhìor chaoimhneis 'n a ghuth agus 'n a shealladh,—tharruing e luchd-éisdeachd d' a ionnsuidh, dhùisg e an aire, agus chum e an aire 'n a dùisg ; thug e soilleireachd dhoibh 'n an tuisge, agus dhrùidh a bhriathran a stigh, gu cumhachdach air cridhibh a' chruinneachaidh mhòir a dhòmhlaich mu a thimchioll ; agus thog toraidhean beannaichte a shaothrach fianuis, nach b' ann an dìomhanas a bha i, oir chunncas na torraidhean sin anns an t-sìth, an irioslachd, anns a' ghràdh bhràthaireil, agus anns an diadhachd neo-chealgaich sin a thaisbein iadsan, 'n an giùlan agus 'n an imeachd, a ghabh tlachd ann an teagasg Thèarlaich Chaldair. 'N a aoidheachd agus 'na thabhartasaibh, bu duine fialaidh do 'n bhochd agus do 'n euslainteach e. Bu lìonmhor iad sin gu tric timchioll a dhorsan ; agus is ann gu fòil agus gu ciùin a chomh-pàirticheadh e riutha, mar bhuilich an Tighearn an comas air. Gheibhteadh a chòmhradh "a ghnàth ann an gràs, air a dheanamh blasda le salann." Cha b' aobhar nàire leis riamh crann-ceusaidh Chriosd, no a sheirbhis, no 'aobhar, no a phobull, no a mhasladh : agus 'nuair ghairmeadh e gu a chrann-ceusaidh a ghiùlan is ann a rinn e uaill 's an uallach.

Chrìochnaich e a thurus, agus dhealaicheadh o'choimhthional e a bha dlùth-fhuaithte ris ann an gràdh, agus d'an tug e fìor ghràdh, an déigh euslaint a thighinn air nach robh ach gèarr. Agus ghiùlain e sin anns an fhoighidinn chiùin agus mhìn sin, a nochd e 'n a chaithebeatha gu léir, agus spiorad a' bhuidheachais aige, 'g a lìonadh, 's an duine 's an leth stigh ; agus bhuanaich e, eadhon gus an d' thàinig an uair, "deanamh gàirdeachais an dòchas : foighidneach an trioblaid ; maireannach ann an ùrnuigh," agus, "a' toirt glòire do Dhia." Chrìochnaich e a thurus air a' cheud là do mhìos dheireannach an fhogharaidh 's a' bhliadhna 1812, 's a' cheathramh bliadhna thar an trì fichead d' a aois ; agus an déigh dha bhi ochd bliadhna deug thar fichead 'n a

mhinisteir. Shuidhicheadh e ann an Sgìreachd na Toiseachd 's a' bhliadhna 1774.

Bha Mr. Caldair pòsda air boirionnach a bha comharraichte 'n a h-inbhe 's 'n a h-ionad mar bhoirionnach diadhaidh, agus dhasan bu "chòmhnadh d' a réir féin" i; bu phiuthar i do Thriath Bhrodie, ann an Siorramachd Mhoraidh. Cha mhaireann a nis ach dithis do 'n cloinn, dithis nighean a bha pòsda le chéile, aig ministeiribh a bha ainmeil 's an Eaglais, an dara nighean aig Dr. Stiùbhard, a bha ann an Sgìreachd Mhaoilinn, agus an déigh sin ann an Sgìreachd Inbhir-pheotharain, agus mu dheireadh an Dun-éidin; agus an nighean eile aig Dr. Mac-an-tòisich, a bha am Baile-Dhuthaich.

Rinneadh am Marbhrann so leis an Ughdair goirid an déigh dha tighinn ann an àite Mhr. Chaldair do Sgìreachd na Tòiseachd. Is cothromach do 'n Ughdair le fìrinn a ràdh, nach do rùnaich e idir 'n uair rinn e na rainn, gu'm bitheadh iad air an cur an clòdh. Ach ghéill e do chomhairle a chàirdean, a bha an geall, agus a thagair, gu'm bitheadh am Marbhrann air a chur an clòdh. Is ann o 'n urram 's o 'n ghràdh a bha aig na càirdibh sin do Mhr. Caldair, a dh'iarr iad so; a chum agus gu 'm bitheadh cuimhne a chliù, agus e blasda do rìreadh dhoibh féin, ann an làmhaibh chàich mar an ceudna. Agus is e an t-urram agus an gràdh so, a bha araon aig na càirdibh sin agus aig an Ughdair féin do Mhr. Caldair, agus cha 'n e fiach 's am bith a tha 's a' Marbhrann féin, a thug air an Ughdair géilleadh do 'n impidh a chuir na càirdean sin air. Cha 'n 'eil an t-Ughdair 's a' Marbhrann ag oidhirpeachadh dol a stigh ann an uile bhuadhaibh cliùtha an duin' urramaich, chomharraichte so; is ann a mhothaich e gu 'm biodh sin gu h-iomlan thar a chomas. Agus 's e dh' oidhirpich e a mhàin, gu'm bitheadh buadhan sònruichte a chliù bu shoilleire a dhealraich na chéile, thar chàch, mar fhear-teagaisg, mar aodhair do 'n treud, agus mar neach fa leth do na naomhaibh,—gu 'm biodh ni-éigin, eadhon dhiubh sin, air an cur an céill 's a' Marbhrann so.

Mar mhinisteir 's an Eaglais, is cothromach dhuinn a

ràdh gur h-ann a bha Mr. Caldair mar reul, a chithear a dealradh thar chàch a tha timchioll oirre 's na speuraibh. Shearmonaich e Iosa Criosd, agus Esan air a cheusadh. Mar nach do sheachain e uile chomhairle Dhé fhoillseachadh do a luchd-éisdeachd, mar sin mar an ceudna, b' e Gràdh Chriosd, os ceann gach teagasig eile, anns an robh a thlachd. Fhuair an gràdh sin comas-riaghlaidh ann an uile bhuadhaibh 'anama féin, agus bha e mar air a cho-chumadh le cumhachd a' ghràidh sin, air a leithid do dhòigh, agus gu 'm faiceadh tu a ghnàth an duine caomh mar fo làn-uidheam, gu bhi 'g a chur an céill. Is ann a chuir an gràdh so a chliù gu h-iomlan ann an riochd agus ann an cumadh a bha sònruichte do rìreadh. Is ann 's a' ghràdh sin a bha brigh agus blas agus ùghdarras a shaothairean agus a theagaisg. Is ann mar so a chuir gràs air a shiubhal, mar shoitheach taghta, an ni leis an d' fhuaireadh a leithid do fharsuingeachd buaidhe 'n a theagasg do anamaibh, fo a mhinistreileachd; agus an so, tha eisimpleir air a cumail a mach fa choinneamh an Ughdair agus a bhràithrean uile, ma 's àill leo bhi glic a chum anama dhaoine a chosnadh do Chriosd.

Mar dhuine a bha gun teagamh do àireamh nan naomh, is leòir a ràdh, mar bha a thuigse làn-shoilleir ann an uile theagasgaibh na diadhachd, agus mar shearmonaich e iad uile gu dìleas agus gu cothromach, mar sin mar an ceudna, gu 'n robh a ghiùlan féin agus 'uile chaithe-beatha a réir a theagaisg, agus 'imeachd 's a ghiùlan anns gach dàimh, 'n an dearbh-eisimpleir leis an robh firinn a theagaisg air a daingneachadh, eadhon an làthair an t-saoghail.

Cha ruig an t-Ughdair a leas bhi ag ainmeachadh ciod e a thug air, an t-iomradh a tha 's a Mharbhrann so a chur am fonn. Thug an Cruithfhear uile-ghlic cluais-chiùil do 'n duine; agus ged tha an tiodhlac sin air a mhi-naomhachadh 's air a mhi-bhuileachadh leis an t-saoghal, gidheadh tha taitneas do anamaibh a fhuair càileachd spioradail, iomradh air nithibh spioradail bhi mu 'n coinneamh 's a' chumadh so; agus a measg co

uchd-dùthcha an Ughdair, a fhuair an tiodhlac, dh arradh e a chum an leas, gur h-ann mu nithibh fiùghail, agus cubhaidh do 'n diadhachd, a ghnàthaichteadh an tìodhlac leotha. Agus a thaobh na cànain, tha fios aig an Ughdair gur h-i a 's roghnaiche leis a' chuid mhòir dhiubh-san gu h-araidh do 'n do shearmonaich Mr. Caldair, agus aig an robh, iomadh là, dùrachd an anama mar an crochadh r' a bhilibh. Is ann air an sgàth-san gu sònruichte, agus a chum an leas, a thugadh an oidhirp so leis an ùghdair, agus e bhi mar fhiachaibh air an leas sìorruidh a shireadh air gach dòigh, mar dhream air son am feum e freagradh a thabhairt, eadhon air son an anama, ann an là an Tighearn Iosa. Ged tha fios aig an ùghdair nach 'eil a shaothair ach neo-iomlan do rìreadh, agus nach 'eil cliù Mhr. Caldair aca ach gu mi-choimhlionta 's a Mharbhrann, gidheadh tha e an dòchas, gu 'm faighear leo ann, ni-éigin bhios 'n a thaitneas agus 'n a bhuannachd dhoibh, 'n uair bheachd-smuainicheas iad, tre 'n mheadhon so, air teagasg agus air cliù a tha gràdhach do rìreadh dhoibh; agus gu 'm feud "an ceud ghradh" bhi air 'ath-bheothachadh. Agus is e iarrtas dùrachdach an Ughdair as an leth-san, ann am bannaibh a' ghraidh, agus as leth nan uile a gheibh na rainn so bhi aca 'n an lamhaibh no 'n an cridhe, no 'n am bilibh, gu 'm bitheadh iad air am beannachadh dhoibh leis an Tighearn.

Cha 'n 'eil aig an ùghdair a nis ach a thoirt fainear 's a chur an céill do 'n luchd-leughaidh, gu 'm bheil 's a' chlòdh-bhualadh so mearachdan a' chlòdh-bhualaidh roimhe air an ath-leasachadh ; gu 'n d' oidhirpich e siubhal nan rann a dheanamh ni 's mìne na bha iad ; agus gu 'm bheil rainn ùra air an cur a stigh leis, nach 'eil r' am faotainn 's a chlòdh-bhualadh mu dheireadh.

'S an Toiseachd, ceud mios a' Gheamhraidh,
's a' Bhliadhna, 1846.

# MARBHRANN, &c.

## EARRANN. I.

**A bhàs 'n a aobhar bhròin do iomadh—A chliù feumail r' a chuimhneachadh—A dhol a steach do 'n fhìonain—A bheatha, a theagasg, 's a shaothair innte gu crìch a làithean.**

I.

FHUAIR sinn an sgeul bha dubhach brònach,
Fhuair sinn an sgeul a lot 's a leòn sinn,
A chuair o aighear sinn 's o cheòl,
'S gach neach d' am b-eòl na chaill sinn,
Is fada farsuing chaidh an sgeul ud,
Feadh Alba, Shasuinn, agus Eirinn;
A' frasadh teann a saighde geur',
'S a' tabhairt lèir na h-oidich' leath'.

II.

Is e rinn dubhachd sinn, is àireamh,
'S e rinn sinn muladach is cràiteach,
G' an d' thugadh uainn ar 'n aodhair àill',
'S e Maighstir TEARLACH CALDAIR !
Is nach cluinn a chaoidh sinn o 'n bheul ud,
Fìor iomradh binn a' Chroinn-cheusaidh;
A theangaidh 'n diugh fo ghlais an Eig;
'S e sud, a Dhé, ar 'n ionndrain !

III.

'S ann 'chuir an sgeul an dubhar ceò sinn ;
Oir theich an Reul, is dh' iadh na neòil oirnn ;
Is thug i uainn ar neart 's ar treòir :
'S e 'n Toisidheachd tha cràiteach !
Tha cuid co domhain chaidh a leòn leath',
A thaobh an ceangail ris gu sònruicht',
'S nach creid gu 'm faigh, an taobh s' do Ghlòir,
Na ni an leòn s' a chàradh !

IV.

Ach cumadh dlùth iad ri Fear-saoraidh ;
Oir a ghràdh-san chaoidh cha chaochail ;
'S tha 'n gràdh ud dhoibh-sa 'n diugh co saor
'S an trà bha 'n aodhair àill' ac'.
Is gabhaidh e, gu grasmhor, cùram
Do 'n chuid, 's an àm tha sàruicht' ciùirte
Seadh bithidh e dhoibh mar Fhear-an-rùin
'S mar charaid 's dlùith' na Bràthair.

V.

A Thearlaich ionmhuinn, mhic na h-àille !
Cha 'n ioghnadh dhuinn an diugh bhi cràiteach
Gu 'n tugadh thusa uainn le bàs,
'S gu 'n chàraicheadh 's an ùir thu :
Oir chaill sinn annad-sa am Buachaill,
Leis an do stùireadh sinn gu buadhach,
A dh' ionnsuidh ionaltraidh ro bhuan,
Is cluane glas a' chùmhnaint.

VI.

Is cha 'n e Buachaill gnàth'cht a chaill sinn,
Ach neach air chàch thug barrachd soillse,
Mar an reult an àird na h-oidhch';
Bheir barrachd soills thar' àireamh.
Oir 's gann gu faighteadh measg nan ceud leinn,
Do fhìor luchd-iùil os ceann nan treud ac',
An neach a thigeadh suas ris fèin,
An altruim threud', 's an àrach.

VII.

Oir anns an la 'n do chaill sinn TEARLACH,
'S e chaill sinn Athair agus Bràthair;
Seadh, caraid dlùth is fear-ar-gràidh;
B' e sud ar latha cianail!
Is ged 's cunnart dhuinn bhi g' àicheadh
Gu 'n dean ar ceannard, suas a' bheàrn s' dhuinn,
Tha cuid nach faigh, gu uair am bàis,
An neach ni t-àit s' a lìonadh.

VIII.

'S a' bhliadhn' ochd ceud dha-dheug is mìle,
Is beagan làì' an déigh Fheill-mìcheil,
Rinneadh a' bhearn ud ann ar sgìr' !
Cha di-ch'nich sinn gu bràth i !
Och a BHAIS ! 's beag t' iochd 's do thruas ruinn,
A shàth do shaighead ann ar Buachaill,
A rinn 'n an dìlleachdaibh an sluagh s',
'S mar Uain a chaill am Màthair !

IX.

Ged thugadh uainn thu, 'bha t' fhear-iùil dhuinn;
'S nach ruig ar luaidh ort, no ar cliù-ne,
Is toigh leinn fathasd a bhi 'g ùrach'
A' chliù a fhuair sa thoill thu.
Oir feudaidh sud bhi n' fhàile cubhraidh
Do iomadh anam 'n diugh tha brùite;
'S thaobh muinntir eile dh' fheudt' gu 'n dùisg
Gu cùram mu 'n staid chaillt' iad !

X.

Is fada farsuing chaidh do chliù-sa,
Mar àile spiosraidh bhlasd' is chùbhraidh ;
Ach fad mar sgaoil e feadh nan dùth'ch',
Do chliù-s' gu léir cha chual iad.
Oir chuir thu folach na féin-àicheidh,
Riamh air do chliù 's do bhuadhaibh àluinn ;
Cha 'n fhac' thu féin iad fad do là,
'S cha 'n fheudadh càch an luaidh riut.

XI.

Ach dh' aindeoin folach dian na sgàil' ud,
'S ann bhris a mach o là gu là iad
Leis ni 's mò a mhais 's a dh' àill',
Mar ghathan blàth na Grèine.
Is tha iad lìonmhor feadh na dùth 'ch-sa,
Tha 'g iarraidh chreidsinn le an dùrachd,
Nach teid air dhi-chuimhn' dhoibh do chliù-s',
No 'n t-àile cùbhr' 'na dhéigh-san !

XII.

Ach cha 'n e cliù, no onoir dhaoine,
Cha 'n ainm no urram ta o 'n t-saoghal,
Air son 'n do bhuilich thus' do shaoth'r ;
B' iad nithe faoin' nach b' fhiach leat.
Ach cliù is onoir an Fhir-shaoraidh,
Is toradh buadhach, buan, a Ghaoil-san,
Bhi soirbheachadh an an'maibh dhaoin',
Mar shaothair anam Chriosd annt.'

XIII.

Gu 'm faiceadh Es' 's gu gu 'm bitheadh sàsuicht',
A choinn a shoithreach anns a' GHARADH,
Na peacaich thruagh' a thoill am bàs,
Da ghràsa-san bhi strìochdadh ;
'S gu 'n cuirteadh air-san crùn an slàint'-san
Mar a b' fhiù e, is mar is dàn da ;
'S a chrùn mar sin gu buan bhi fàs ;
Sud àilghios 's mò a dh' iarr thu.

XIV.

Na 'm bitheadh Gràs a' dol ri dùchas
Co na thusa bu mhò a b' fhiù e ?
A thàinig nuas o fhìor luchd-iùil,
Bha cliùiteach riamh 's an fhìonain ;
Ach ged nach 'eil e dol ri dùchas,
Thigeadh do Aithrichibh bhi 'g ùrnuigh ;
Oir feudaidh 'n toradh sud mar dhrùchd
Bhi drùthadh air an Iarmaid

XV.

Fhuair thusa dheth an spiorad cheudna,
Leis an robh iadsan air an éideadh,
Seadh, tomhas saoibhir fad do ré,
Rinn feumail dhuinn do shaothair :
Oir Es' a choinnich riut am Betel,
Mar ri Iacob an tìr a chéine,
Cha d' fhàg thu tuilleadh is cha d' thréig,
Ri fad do ré 's an t-saoghal.

XVI.

'S mar fhuair thu gràs a bha neo-chumaint,
Bha agad pàirtean bhàrr air iomadh,
Is buadhan nàduir thug an t-urram,
Air iomadh bha ro-ainmeil ;
Seadh, tuigse luchdmhor, gheur, is shoilleir,
Is toil ro-èasgaidh, 's inntinn fhlathail ;
Aigneadh bhlàth, is cuimhne thogail,
Is coguis bha ro-anmhunn.

XVII.

Is sin, 'n a àit', a tha r' a mholadh,
Mur deanar tàir leinn air no milleadh,
Fhuair thu fòghlum rinn thu innealt',
Mar Inneal 'n làimh t-Fhear-saoraidh ;
'S maille ri buadhaibh gràis is nàduir,
Fhuair thu cumadh Pears' ro àluinn,
Is aghaidh mhaiseach, fhaoilteach, àill',
Bha nochdadh blàth's do ghaoil-san.

XVIII.

Do theagasg riamh bha réidh, is còmhnard,
Is brìoghail, soilleir, sèimh, is òrdail ;
'S gach earrann dheth an sult 's an seòl,
'S a' còrdadh grinn ri chéile :
Bha uile bhriathran binn do bheòil-sa,
'Chaoidh air an taghadh leat co seòlta,
'S gu 'm feudt' an t-aithgearr 'n cur an' clò ;
Is b' e sud deòin luchd-éisdeachd.

XIX.

Is choisinn sud dhuit ainm is urram,
Air feadh nan àite s' o gach anam ;
Cha robh ann cuideachd riamh no comunn,
Nach tugadh urram 's àit' dhuit.
Bha thusa ainmeil aig na h-uaislibh ;
Oir bu tu féin am fìor dhuin' uasal,
Chunnaic iad annad brod nam buadh,
A bhuannaich cliù is àgh dhuit.

XX.

Ach 's i 'n obair ghrinn rinn Criosd air t' anam,
A rinn do theagasg dhuinn 'n a bheannachd;
Thug sud do phàirtean, bha ro-aithnicht',
Fo tharruing buaidh a' Ghaoil-san.
Chuir sud thu mach an ainm do Cheannaird,
Dh' iarraidh na Céile rinn e 'cheannach,
Is mar an t-Elieser beannaicht',
G'a tabhairt gu Fear-saoraidh !

XXI.

Cha deach' thu mach mar chuid 's an làth-sa,
Tha meas gur leòr dhoibh gairm a' *Phàtroin*,
A rinn ar Sion lom is fàs !
'S luchd-sàruchaidh an treud iad.
Oir mu 'n do ghabh thu dreuchd an aodhair',
Fhuair thu gairm o Dia 's o dhaoinibh ;
Is cheangail sud an còrdaibh gaoil,
Do sgìr is thus' r'a chéile.

XXII.

A' mheud 's a ruith gun òrdugh Chriosd ac',
'S nach e 'Ghlòir-san tha iad ag iarruidh,
Dh' innis 'fhocal dhuinn, 's is fìor,
Nach tabhair Dia a ghnùis doibh.
Chaidh thusa mach air gairm Fir-saoraid
Le luchd do bheannachdaibh na saorsa ;
Is bheannaich Esan d' obair chaomh,
Mar Aodhair rinn thu cliùiteach.

XXIII.

Is bha thu soithreach, fad do shaoghail,
A measg chlann-daoin' á leth t-Fhir-saoraidh,
A' nochdadh mach dhoibh seòl na saors',
'S an Gaol thug gin is fàs da.
Ach bha thu teagasg mar an ceudna,
Ar tuiteam bhrònach ann an Eden;
A thug gach leòn is cràdh is péin,
Gu léir air gineil Adhaimh;

XXIV.

A dh' fhàg 'n an luidh' iad an staid nàduir,
Fo chumhachd peacaidh 's innleachd Shàtain;
Fo mhallachd Lagh' is binn a' bhais,
Gu bràth, gun chomas éirigh.
Is iad gun sùil a ghabhadh truas riu,
Agus gun ghàirdean bheireadh fuasgladh;
Mur tugadh Slànuighear nam buadh,
A bheatha suas mar Eiric!

XXV.

Is chuir thu 'n céill mar chaidh an seòl ud
A chur air chois le Dia, 'n a thròcair;
Is anns na nochd e mach a Ghlòir,
Gu sònruicht' ann an Criosd dhuinn.
'S mar rinneadh Es' do mhic nan daoine,
Le ar Dia, ann an' doimhn' a Ghaoil san,
'Na Ghliocas, Fhìreantachd, 's 'n a Shaors',
'S 'n a Naomhachd iomlan shìorruidh.

XXVI.

O, bha thu teagasg dhoibh a' Ghaoil ud,
A thug Ios' do anamaibh dhaoine;
'S air an d' thug e 'n dearbhachd chaomh,
'N trà shaothraich e 's a' Gharadh.
Bu ghaol e sud cho dian 's cho lasda,
'S nach robh e 'n comas ni cur as da,
Cha b' urrainn lasraichean a chasg',
No tuiltean uisg' a bhàthadh!

XXVII.

Gu 'n d' thugadh Iosa gràdh co làidir,
Do pheacaich truagh, do ghineil Adhaimh,
'S g'am fuilingeadh e 'n an riochd am bàs,
Seadh, bàs a' Chroinne-cheusaidh ;
Chaidh sud thar comas tuigs' is luaidh leinn ;
Cha tuig na h-Aingil 's àirde shuas e ;
R' a thomhas-san bhiodh dhoibh mar chuan,
A shluigeadh suas an *Reuson!*

XXVIII.

B' e sud an gaol a bha t' aire,
'S as an d' òl gu domhain t' anam,
'S bu tric thu leis, co mòr cur thairis,
'S gu 'n theirig comas luaidh dhuit.
Cha deach' an gaol ud ás do shealladh,
Ann an àithn' no 'n gairm no 'n gealladh,
Ann an achmhasan, no 'n cuireadh,
A chur thu 'n céill do 'n t-sluagh-sa.

XXIX.

Is fhuair thu tàlann air mhodh àraid,
Bhi tarruing pheacach leat 's g'an tàladh,
Le còrdaibh buadhach caomh a' Ghràidh,
'S e GRADH a' CHROINN-CHEUSAIDH
B' e an crann-ceusaidh t' àite-seasaimh ;
Is chuir thu 'n céill as sin do pheacaich,
Gur ann an sud bha ac' gach fasgadh ;
Is teasairginn o 'n léir-sgrios !

XXX.

Oir 'n tèarnadh pheacach, air mhodh shònruicht',
'N sud choinnich Ceartus agus Tròcair,
Is uile Bhuadhan Dhé na Glòir',
Is phòg iad beul ri beul ann.
Oir sheas ri Ceartas suas am Buachaill,
Le 'chlaidheamh laist' a mach a 'thruaill aig';
Is ghiùlain gaisgeach treun nam buadh,
Trom bhualadh chlaidheimh ghéir ud.

XXXI.

A leith'd do Choinneamh riamh cha chualas,
A leith'd do Obair riamh cha d' fhuair iad ;
Seadh, onoir Diadhachd chumail suas,
Is peacaich thruagh' a shaoradh ;
Am peacadh nochdadh mach 'n a uamhas ;
'S an fhearg a thoill e 'shlugadh suas dhuinn ;
Is Dia bhi nochdadh iochd is truais,
Gun truailleadh air a Naomhachd.

XXXII.

Is ann an sud fhuair Ceartas dìoladh ;
Is ann an sud fhuair Lagh co-lìonadh ;
Is ann an sud fhuair buadhan Dhia,
An riarachadh bha òirdheirc ;
Is ann an sud chaidh 'n Eiric ìocadh,
A cheannaich beath' 's a phàigh na fiachan,
Is ann an sud a choisinn Criosd
Ar saorsa shìorruidh ghlormhor !

XXXIII.

O, b'e sud crìoch na h-uile ìobairt ;
Is b' e sud brìgh na h-uile fìrinn ;
Is b' e sud seadh is suim gach ni,
Air feadh a' Bhìobuill ghlòrmhoir ;
Is b'e sud claoidh is creach an t-Sàtain ;
B' e sud léir-sgrios uaighe is bàis dhuinn :
Seadh, b' e sud fosgladh tobair slàint',
Is Pharrais féin fa-dheòidh dhuinn !

XXXIV.

B' e sud an fhuil 's an robh an éifeachd,
A choisinn sìth dhuinn agus réite,
'S an là ud anns an d' thug i éigh',
An cluasaibh Dhé na trocair :
Air sgàth an tog e dhinn gach mallachd ;
'S an toir e dhuinn gach uile bheannachd,
'S an cuir e sinn an sealbh air sonas,
'N a Ionad bheannaicht ghlòrmhor.

XXXV.

Ach 's ann an sud fhuair TROCAIR dorus
Tigheachd a mach gu cloinn na h-ainnis
'S o 'n ionad ud, do ghabh i 'turus,
Le comas bhi 'g an tèarnadh :
'S o 'n turus ud cha phill i tuilleadh,
Gus am faigh na tha i sireadh ;
'S gus an dean i clann a' mhillidh,
A philleadh steach gu Pàrras.

XXXVI.

Se 'n Crann-ceusaidh anns na buadhaibh s' ;
'Chuir thus' an céill gach là do'n t-sluagh-sa ;
Is fhuair thu léirs' air, 's comas luaidh,
Rinn buadhach dhuinn an t-iomradh.
Oir nochd thu Criosd dhuinn air a cheusadh,
Mar ar 'n ALPHA is Oméga,
Ann an cùmhnant sìor na réit';
'S mar chomhairl' Dhé gu h-iomlan ;

XXXVII.

Mar am fasgaidh dhuinn o 'n doinionn,
—Mar ar dìdean bhuan o chorruich,
—Mar an t-sìochaint do ar coguis,
—'S mar oladh do ar leòntaibh :
—Mar an Fhìreantachd a dh' éideas,
—Mar an Naomhachd chuireas sgèimh oirnn,
—Mar an ìocshlaint do gach creuchd,
—'S mar uisge sèimh ri òl dhuinn.

XXXVIII.

—Mar an solus chum ar stiùiridh,
—Mar ar comas chum gach ùmhlachd,
—Mar bheath', is mais', is àile cùbhr',
Ar giùlain is ar gniomh'ra :
Mar an lòn a chumas beò sinn,
—Mar an ceòl an àit' ar bròin dhuinn
—Mar ar neart, ar taic, 's ar treòir,
—'S ar bunait dhòchais shìorruidh.

XXXIX.

—Mar ar sgàil o theas na Gréine,
—Mar ar blàth's o fhuachd ar céine,
Mar ar sgiath o shaighdibh geur'
—Ard-nàmhaid Dhé 's ar sòlais
—Mar am bàs do dhuin' an cucoir,
—Mar gach gràs an àm ar feum dhuinn,
'S mar uile lànachd bhuan ar Dé,
Chaidh thar gach léirs' is eólas !

XL.

Thubhairt Criosd an làitihbh 'chuairt ruinn,
" Agus mis', ma thogar suas mi,
" Tàirngidh mi na h-uile sluagh,
" Le buaidh mo chroinne-ceusaidh,"
Lean thus' an riaghailt ud, a Thearlaich ;
Oir chuireadh Criosd mar Fhear-do-ghràidh leat,
Air crann soisgeil sìor nan gràs,
A suas gu h-àrd, mar dh' fheumadh.

XLI.

Rinn sud do theagasg dhuinn ro bhuadhach ;
O chuir e brìgh ann, 's chuir e snuadh air ;
Seadh, rinn e binn e do ar cluais,
'S 'n a fhuaim bha dhuinn' ro-aoibhneach.
Is fhuair sinn dearbhachd annainn féin air,
Gur e seirm a' Chroinne-cheusaidh,
A thàirngeas peacaich dh'ionnsuidh Dhé ;
Oir 'éifeachd-san tha saoibhir.

XLII.

'S mar earrann mhòr do sheól na slàinte,
Thugadh glòir, is meas, is àit, leat,
Do Spiorad Naomh nan uile ghràs,
Chum càraidh ruinn na saorsa.
'S e 'n Spiorad Naomh 'n a fheartaibh glòrmhor
Air cloinn nan daoin' bhi air a dhòrtadh,
A chuireas iad gu gul is bròn,
'S a nochdas Gloir Fir-saoraidh.

XLIII.

Oir dh'ungadh Criosd le uile lànachd
Spioraid Dhé, is ghabh e tàmh air ;
A chum gu'n deantadh clann a' bhàis
'N an luchd comh-pàirt d'a shaors-san.
B'e féin ar sagart is ar'n Aaron,
Air an do dhòirteadh 'n oladh thlàth ud,
A' ruith air feadh a chuirp' gu slàn,
'S a ràinig iomall 'eudaich.

XLIV.

'S mar dh' ungadh Esan leis gu saoibhir,
'S ann chum seirm na naidheachd aoibhnich,
Do 'n mhuinntir mhacant', bhochd, is chaillt
A thoill bhi mach gu sìorruidh ;
Chum fuasgladh thabhairt no na braighdibh,
Is dol a mach gu'n daingneach làidir,
Do na bha fo chuibhreach bàis,
'S bha 'n sàs an tigh' a' Phriosain.

XLV.

Is fòs a chum, mar shagart trucant',
A bhi, gu faicilleach 's gu buadhach,
'Ceangal nan cridhe briste suas,
A fhuair an lòn 's a' ghàradh.
Seadh, le a spiorad dhòrtadh nuas orr',
Gu 'n stiùireadh chum na fola luachmhoir,
Far am bheil ìoc-shlaint 's am bheil buaidh,
'S bheir leighis buan is slàint leath'.

XLVI.

Oir cha chreid peacaich chaillt' an truaighe
Cha gabh ri Criosd s' cha'n iarr a shuaimhneas,
Gu 'n tig an Spiorad ud a nuas :
Is truagh iad a ni tàir air !
Ach is e gealladh saor IEHOBHAH,
Do uile oighreachaibh na Glòire,
Gu 'm bi a Spiorad dhoibh 'n a threòir,
'S 'n a chòmhnadh tre an fhàsach ;

XLVII.

Gu' m' bi e dhoibh 'n a spiorad gliocais.
'N a spiorad saors', is beath', is tuigse,
'N a spiorad ùrnuigh, gràis is iochd,
'S 'n a thobar uisge beò annt'.
Gu 'n dean e Teampull do ar Dia dhiubh,
'S am bi a thlachd 's a chòmhnuidh shiorruidh.—
Bhi seirm mar sud dhuinn Ungadh Chriosd,
B' e sud do mhiann 's do shòlas.

XLVIII.

Ach ann an seirm an t-soisgeal bhuadhaich,
Bu tu bha dìleas, treun, is truacant';
A' cur an céill do pheacaich thruagh',
Uil' uamhasan an Tighearn',
Cha 'n fhacas teachdair riamh bu ghéire,
A sheirmeadh trompaid lagha Dhé dhoibh.
'S a chuireadh 'n cunnart dhoibh, gu léir.
An céill an tearc do bhriathraibh.

XLIX.

Och, tha iad ann a ghlaodhas léir-sgrios,
Seadh mallachd lagh', is corruich Dhé dhuinn,
Ach 'thaisbeanas gu 'm bheil iad féin,
Gun iochd, gun spéis, gun truas ruinn.
Cha b' ionnan dhoibhs' is dhuitse, Thearlaich ;
An cur an cèill ar call 's ar gàbhaidh ;
Se t' anam féin a biodh an sàs,
Is chìteadh gràdh 'n a d' ghruaim ruinn.

L.

Ach cha bu leòr leat dhoibh bhi 'g innseadh
Mhàin sgeula brònach staid an dìtidh ;
Nochdadh tu mach dhoibh slat na sìth',
Is cuireadh saor nan gràs dhoibh.
'S ged robh am peacanna do-àireamh
Is dearg mar chorcur no mar scàrlaid
Gu 'n robh am feartaibh fuil na slàint',
Na bha gu leòr gu'n tearnadh :

LI.

Ged dh' éireadh suas mar bheanntaibh àrd' iad,
'S ged robh cho lionmhor iad, an aireamh.
Ris gach duilleach riamh a dh fhàs,
Is gaineamh tràigh na fàirge,
Gu 'n robh ann an cuan fola Chriosd dhoibh,
Na dh' fhol'cheadh 'n t-iomlan dhiubh gu sìorruidh ;
'S ni's mò do Ghlòir le sin aig Dia,
Na dìoladh ghabhadh 'fhearg dhiubh !

LII.

Bu lìonmhor tromaicht' agus gràineil,
Peacanna mhìlte 'n diugh tha'm Pàrras,
Mhanaseh, Mhagdalein is Phoil,
Is àireamh as an déigh-san ;
Ach fhuaireadh leo-san uile tròcair,
Tre bhuaidh na fola chaidh a dhòrtadh ;
Is tha i 'n diugh cho blà 's cho beò,
'S 'n tra dhòirteadh bhàrr an t-sléibh' i !

LIII.

Is cuimhne leinn na h-àman prìseil,
'S an robh thu tairgseadh dhoibh Fear-saoraidh,
'G a nochdadh mach na uile shaors',
Gu saor mar thiodhlac Dhé dhoibh :
'S gach neach n'am measg nach tugadh gràdh dha,
Gur Anatema Maranata
—Mallaicht' gus an dara bàs—
A' bhinn a dh' fhàg e féin orr'.

LIV.

Ach ann an seirm an t-soisgeil éibhinn,
Bu ghlan a bheathaicheadh an treud leat ;
A' tabhairt dhoibhs' an cuibhrinn féin,
A chuireadh gleus is fonn orr' ;
Oir drùchd na nèimhe bha air t' anam,
Is blàths' a' ghaoil a bha o t' anail,
Bha gu tric g'an deanamh geanail,
Is togail cridhe trom dhiubh.

LV.

Is tric a chual iad uaits' an fhuaim ud,
A bheireadh leaghadh air an cruas doibh,
A chuireadh 'n teicheadh air an gruaim,
'S an ruaig dhoibh air an naimhdibh.
B' i sud an fhuaim bha dhoibhse milis,
A bheireadh beath' 'n a cois, is solus,
'Chuireadh annta lùth, is comas,
Is thogadh aog a' bhàis dhiubh.

LVI.

Gheibheadh na doill an sin am fradharc—
Is gheibheadh leòntaich thruagh' an leigheas,—
Gheibheadh cridhe reòt' a leaghadh,
Air an do luidh an geamhradh—
Bhiodh na spioradan bha cianail,
'S bhiodh na comasan bh' air crionadh,
Cur a mach am blà mar fhigeis,
Is iad fo Ghrian an t-samhraidh.

LVII.

Is gann gu 'n cualas neach a riamh leo,
Bu ghrinne luaidheadh 'n coran dìomhair,
Le leith'd do sholus is do rian,
'S am briathraibh deas, d'an réir-san:
Na nithe bha 'n an cridhe folaicht',
'S bha dhoibh-san deacair is do-bhreithnicht';
Bhiodh dhoibh sud soilleir, aithnicht',
'N tra chluinneadh o do bheul s' iad.

LVIII.

Is fhuair thu inneal air mhodh shònruicht',
Bhi labhairt saors', is beath', is sòlais,
Ri iomadh bha fo ghruaim 's fo bhròn,
'S fo leòn a measg an t-sluaigh-sa:
Oir 'n trà bha 'n trompaid òir 'n a siubhal.
'S na feartain glòrmhor orts' a' sruthadh,
Philleadh bròn is deòir gu subhaich',
'S ar dubhaich' ghabhadh 'n ruaig uainn.

LIX.

Ach 's e rinn fuaim na trompaid feumail,
'S e a chuir toradh ann do sgeul dhuinn,
Cumhachd Spioraid Naoimh ar Dé,
Bhi 'n cois na sgeula 'luaidh thu.
'S tra tha sinn 'g aideachadh na h-éifeachd,
A bha 'n ad theagasg fad do ré dhuinn,
O, thugamaid a' Ghloir, gu léir,
Do Spiorad Dhé 'chuir buaidh ann?

LX.

Bu tu bha ealant' anns an fhìrinn;
Bu mhòr do sholus mar fhear-mìnich
A' deanamh mach dhuinn seadh is brìgh,
Gach ni, na h-ionnais luachmhoir
Bu shoilleir aithnicht' do gach seòrs' e
Gur iad teisteis naomh Iehobhah
A bha dhuit féin 'n am beath, 's 'n an treòir,
'S 'n an ceòl, an' tigh do chuairt' dhuit.

LXI.

Bha 'n Leabhar naomh ud dhuit mar speuran,
'S an robh thu 'g amharc glòir na Greine,
A dhealraich air a' chruinne-ché,
Le léirs is blàths' 'n a sgiathaibh.
Chuir sud dhuit solus air gach fìrinn
Leis am fac thu—fad a' Bhìobuill,
Gach samhl', is eachdraidh, agus ni,
Am brìgh-san gu 'm b' e Criosd e.

LXII.

B'e sud an raon 's an robh thu làmhach,
A' tional dhias o là gu là ann.
Tre an robh t' anam faigheil sàth,
'S i 'n t-sàbaid dheanadh sgeul air!
O, fhuair thu 'n t-ionmhas anns an raon ud,
A tha an cleith air iomadh aodhair,
'S air nach ruig neach do chloinn nan daoin';
Mur saothraich Spiorad Dhé orr'.

LXIII.

Bu tric a gheibht' thu ann do sheòmar
'S a' tagradh dlùth aig caithir Thròcair,
Ag iarruidh beath' dhuit féin—is lòn,
Chum cumail beò do threud-san
Oir 's ann gu minic air do ghlùinibh,
A bha thu sealbhachadh an drùchd ud,
A rinn do theagasg beathail, ùr,
Is cùbhraidh, fad do ré dhuinn.

LXIV.

Is ann an deasachadh an lòin leat,
'Bheathaicheadh oighreachan na tròcair,
Is tu bha saoithreach fad do bheò—
Do sheòmar togadh fianuis !
Seadh, b'ionann dhuitse is do Dhaibhidh,
An tairgseadh suas na h-iobairt chràbhaidh ;
Bhi tairgseadh ni gun luach gun stà,
Do 'n Ti a 's àird', cha d' iarr thu.

LXV.

Bha thu ri dìchioll agus saothair,
Mar g' an tèarntadh anama dhaoin' leo ;
Is bha thu air t' aicheadh dhoibh gu saor,
Mar nithibh faoin' gun luach annt',
Mar dh'innis Solamh dhuinn 's an fhìrinn,
G' an deanar beartach làmh an dìchill' ;
Bha sud dhuinn mar gu'm bitheadh sgrìobht',
Air d' obair phrìseil bhuadhach-s'.

LXVI.

Bu charaid dìleas anns' a' Chléir thu,
A sheasadh dian air taobh an Treuda ;
Is dhoibh-san riamh nach tugadh géill,
A bheireadh beum is leòn dhoibh.
Is ged a thugadh buadhan Uain duit,
Is gu 'm bu mhiannach leat bhi suairce ;
'S ann chitht' an sud thu seasamh suas,
Le buadhaibh treun an Leomhain.

LXVII.

Bha riamh thu truasail ris na feumnaich,
Is maoineach, toirbheartach, mar dh' fheudadh ;
Cha b'aithne riamh dhuinn ach do chéil',
A measg nan ceud', thug bàrr ort' ;
Bha thus' is ise beò 'n ar measg-ne,
Mar shruthaibh sèimh' an tobair uisge ;
Comhpàirteachadh 'ur maith's 'ur 'n iochd,
Ri bochdaibh gràis is nàduir.

LXVIII.

Ach cha robh dleasdanas bh' air iarruidh,
Anns gach dàimh is dreuchd a lìon thu,
Nach robh, gach là, thu 'cur an gnìomh ;
Sud t' fhianuis aig dò chàirdibh.
Cha 'n ann an teagasg 'mhàin no'm briathraibh,
Bha thusa nochdadh beath' na diadhachd ;
'S ann bha i sruthadh tre gach gnìomh,
Rè fad do bhliadhn' 's an fhasach.

LXIX.

Tha iomadh ann a ghlaodhas gniomh'ra,
Seadh, mar na h-uile anns an diadhachd,
'N an teagasg tioram, fuar, is blion,
'S 'nan gniomh'raibh féin g' a h-àicheadh ;
Ach 's e chuir mais' dhuinn air do bhriathraibh-s
'S a rinn do theagasg dhuinn ro sgiamhach,
Gu 'n robh thu nochdadh leis a' ghnìomh,
Gu 'm b' fhior na bha thu 'g ràdh ruinn.

LXX.

Oir toradh 'n Spioraid Naoimh is ghràsmhoir
A ghabh gu saoibhir fois is tàmh ort,
Bha cur a mach a shnuaidh 's a bhlà,
Gach là dhuinn an do ghnìomh'ribh.
Is choimhid sud do chliù-s' co slàn dhuinn,
'S nach d' fhuaireadh coire dhuit le d'naimhdibh,
Ach, (mar do Dhaniel 'na làth-s',)
A mhàin airson do-dhiadhachd.

LXXI.

O, be do cheum-sa ceum an fhìrein,
Tha mar an solus dealrach fìor-ghlan,
A' briseadh 'mach 's a' fàs, gu fìor,
Gu latha sìor na Glòire !
'S bha thu mar chraoibh an tgih an Tighearn,
Bha dosrach ùr is tarbhach riamh dhuinn ;
'S an àm an d'fhàs thu aosmhor liath,
Bha sult is sgiamh gu leòr ort'.

LXXII.

'S e da-fhichead bliadhn' ach a dhà dhiubh
A mhealadh leinn do d' shaothair ghràidh-sa ;
Is fad nam bliadhna ud 's nan là,
Cha d' fhàs sinn idir sgìth dhiot.
Tha cuid a theireadh—mur bu dàn e—
" Truagh nach d' fhuair sinn linn no dhà dhiot " !
Ach thug'maid cliù do Dhia nan gràs,
Gu bràth g' an d' fhuair sinn linn dhiot.

LXXIII.

'S co luath' a chithear uisg' air sléibhtibh,
An aghaidh uchdaich suas ag éirigh ;
'S co luath' a sguireas eòin nan speur,
'S a *Cheutan* do bhi seinn dhuinn ;
'S a leigeas cuid á 'n cuimhne TEARLACH,
'S a theagasg sèimh tre 'n d' fhuair iad àrach
Oir dh' ungadh e le drùchd nan gràs,
Is cha chuir bàs á 'n cuimhn' e'.

## EARRANN II.

A ghiùlan aig na h-uairibh deireannach—A Chùram airson na Sgìre—A chreidimh 's a dhòchas aig àm a bhàis.—A shuaimhneas a nis an làthair Dhé.—Am bròn a tha air iomadh seòrsa as a dhéigh-san.

LXXIV.

Mar thug thu uile lài do shaoghail,
Thairis do obair an Fhir-shaoraidh,
'S gach tàlann, comas agus maoin,
Chum anaman dhaoin' a thèarnadh!
Ann ad obair is d' uile shaothair,
Thug thu dearbhachd shoilleir chaomh dhoibh,
Nach e cealg a bh'ann do ghaol—
'S cha d'thraogh aig uair do bhàis e.

LXXV.

Oir anns' an uair ud chualas Teàrlach,
A' glaodh' a mach le iolach làidir,
An cathaibh geur is cruaidh a' bhàis,
Ri 'chàirdibh bha mu'n cuairt dha;
"O, rachainn tre na piantaibh sàruichts',
"Fad mo bhliadhna rìsd 's an fhàsach;
"Nan d'thugadh anam thoill am bàs,
"Gu Slànuighear nam buadh e."

LXXVI.

Ged bha thu nis air bruaich na tìre,
Is lài do chuairt air tigh'nn gu crìch dhuit,
Cha d'rinn thu dearmad air do dhìlseachd,
Do d' sgìre ghuileach, bhrònach.
Ach anns na mionaidibh mu dheireadh,
Is leis an anail nis bha goirid,
Ghlaodh thu mach le dùrachd spioraid,
"Dia gu 'n ulluich lòn dhil!"

LXXVII.

'S mar bha do bheath' bha crìoch do là-sa,
'N a dearbhachd làn air cumhachd gràis dhuinn ;
'S an Slànuighear d' an d' thug thu gràdh,
San t-sàs ud chum e suas thu :
Is bhris thu mach fo bhuaidh a ghràidh-san,
(Oir thainig tuil na mara làin ort,)
A' moladh Chriosd o d' leabaidh bhàis,
Do chàirdibh bha mu'n cuairt dhuit.

LXXVIII.

"O, fhuair mi riamh (ars' thus,) e dìleas !
" Ach 's ann a nis a tha e prìseil ;
"O, nach b'aithne do mo sgìr'
" 'N diugh prìsealachd an Uain-sa !
" O gabhaibhs' ris a tha 'n staid nàduir,
" Is gabhadh sibhs' a shealbhaich gràs ris ;
" Tha 'phrìsealachd dhomh nis a' fàs,
"Mar 's dlùith do bhàs is uaigh mi !"

LXXIX.

An dol a steach do Iordan bàis leat,
Bhitheas do chuid 'n a uisge bàthaidh,
Cha robh na thaic air gnìomh no gràs,
A rinn gu bràth, no fhuair thu,
'S ann chuireadh taic air lànachd Chriosd leat ;
Is be do dhòchas 'obair chriochnaicht-s' ;
Chum dol a steach gu làthair Dhia,
Is sìorruidheachd a shuaimhneis.

LXXX.

Am bàs bha dhuits' mar charaid dìleas,
'G ad chuireadh dhachaidh gus an tìr ud,
Anns am meal an t-anam sgìth,
Lan fhois is sìochaint shìorruidh.
Oir fhuair thu beachd, tre chumhachd gràis air
Gu 'n d'thugadh 'n gath, le fear do ghràidh as :
" Is beannuicht uime sin gu bràth
" Na mairbh gheibh bàs 's an Tighearn !"

LXXXI.

Tha thusa nis os cionn gach éigin,
Bha dhuit an dàn an tìr do chéine.
Is mar na neoil roimh thigheachd Gréin'
Ghrad thréig gach bròn is cràdh thu :
Seadh fhuair thu thairis air gach cruaidh-chas,
Is air gach nàmhaid agus buaireadh,
Air gach plàigh, is olc is truaigh',
Is cathan cruaidh na fàsaich !

LXXXII.

O, fhuair thu null a nis thar chuanta !
Is tha thu thall an tir an t-suaimhneis !
Chuir thu seachad sgios do chuairt,
Is fhuair thu "cudthrom gloire !"
Fhuair thu steach a dh' ionnsuidh 'n àrois,
Far am bheil Iosa, Fear-do-ghràidh-sa ;
A' mealtuinn sonais-bhuain na làth'r,
A shàsuicheas gu leòr thu !

LXXXIII.

A' ghrian 'san là cha toir dhuit solus,
Is air an oidhch' cha 'n fheum thu 'ghealach !
Bidh do Dhia, 'sam bheil thu beannuicht,
'Na sholus glan 's 'na ghlòir dhuit,
Do ghrian sa tuille cha teid sìos dhuit,
'S ni mò do Ré, an d' theid á t-fhianuis,
Oir Dia bidh dhuits' na sholus sìor ;
'S chaidh crìoch air làì do bhròin duit.

LXXXIV.

Nis bhris an là, is theich na sgàilean,
Bha 'g iathadh umads' anns an fhàsach ;
'N tra bha thu faicinn Fear-do-ghràidh,
Air beanntaibh àrda Bhétéir.
Seadh, bhris ort latha buan na soillse,
Latha na saors' 's na buaidh 's an aoibhneis,
Latha gun ghruaim, gun neul, gun oidhch',
A theachd a chaoidh na dhéigh-san !

LXXXV.

Nis tha thu shuas a measg an t-sluagh ud,
Tre fhuil an Uain a rinneadh buadhach ;
'S tha thusa leo-s' a' seinn 'an fhuaim ;
Is thog thu suas do chlàrsach.
Cha bhi si tuille air an t-seileach;
Is cha bhi agad s' nis r'a ghearan,
Gu 'm bheil thu aig na sruthaibh coimheach,
A'm fearann tioram Bhàbeil.

LXXXVI.

O, 'si do chlàrsach nis chaidh ghleusadh !
Is grinn a laimhsich's tu na teudan ;
A' seinn gu bràth 's a' cur an céill
Ard ghlòir do Dhé 's t-Fhir-saoraidh.
Is leo-san seinnear cliù an Uain leat,
A rinn an saoradh le 'fhuil luachmhor,
A measg gach cinneach, teang', is sluagh,
Gu saoghàl buan nan saoghal !

LXXXVII.

O gu 'm faighear sinn 'san àit ud,
'S am bheil na h-aithrichean 's na fàidhean ;
'S am bheil mìltean as gach àl,
'S na bràithrean thugadh uainne !
Far 'm faic sinn Iosa mar a tha e,
'S am faicear sinn 'n'a thrusgan àluinn ;
Far an lìonar sinn le a ghràdh,
'S an seinn gu bràth sinn buaidh dha !

LXXXVIII.

Thug iomadh dearbhachd feadh na dùth'ch-sa
Air cho ainmeil 's bha do chliù-s' ac ;
Ann an àm cur ort na h-ùir,
Is iomadh sùil bha deurach.
Cia b'e a chitheadh 'n tional sluaigh ud,
As gach sgìre bha mu 'n cuairt dhuinn,
'S a chluinneadh 'n gul 's an osnaich thruagh,
Bu chridhe cruaidh nach reubadh !

LXXXIX.

Ach bha 'n an seasamh anns an àit ud,
Mo chreachadh léir, an culaidh bhràithrean!
Cuid, ma chreidear leinn an ràdh,
A bha gun chràdh, gun dòruinn!
'S ré àm do chàraidhs' anns an uaigh leinn,
A bha gun nàir a' deanamh uaill as,
"Gu 'n coisgeadh so an tional sluaigh,
"Bha ruith a suas do 'n Tòis'achd."

XC.

Ach moladh sìorruidh bhi do 'n ARD-RIGH,
Nach d' fhuiling dhoibhs' gu 'n d' fhuair an àilghios;
Tha iad a' tigh'nn fathast mar bha,
O iomadh àit mu 'n cuairt dhuinn.
Oir bha ar sùilean ris, n' a fhàbhar,
Gu 'n d'thugtadh dhuinne Aodhair sàbhailt;
Ged nach fhaigheamaid fad ar là,
Na dheanamh bheàrn ud suas dhuinn.

XCI.

'S ann bha am bròn bha 'n déigh do bhais-se,
Mar uisge trom thig air an fhàsach,
Sgaoil e mach air feadh gach àit,
Is rànaig air gach seòrs' e;
Seadh, ruith a mach air feadh na tir' e,
A 'ruigsinn uaislean agus ìslean;
Ach, och is ochan, cor do sgìr'—
Is i a bha 'n a BÒCHIM!*

XCII.

—Bha do Sgìre nis 'n a Bòchim!
B'i d' a rìreadh gleann nan deòir i;
Bu shaoibhir tuireadh innt is bròn,
A measg gach seòrs' 'san uair ud;
Bha eadhon peacaich ann an nàdur,
Nach do shil deur ri fad do làith-se,
A' gul 's a' caoidh an déigh do bhàis,
'S an coguis 'ràdh, is truagh sinn!

*Ait a' bhròin. Breith. *ii.* 4, 5.

XCIII.

—Bha do Sgìre nis 'na Bòchim !
Oir fhuair do phobull 'thugadh beò innt',
Tomhas saoibhir 'n diugh r'a òl,
Do dheuraibh bròin, 'n an cùpan.
Oir 's 'iads' fhuair aithne ghoirt is léirs' air,
G'an d'fhalbh á 'n sealladh nis an Reult ud,
A bha dol rompa fad an céin'
Gu Betlehem g'an stiuradh.

XCIV.

—Bha do Sgìre nis 'n a Bòchim !
Bha ròidean Shion deanamh bròin innt',
'Chionn nach robh siubhal orr' na slòigh—
Na ròidean, 's iad bha cianail!
Air fiodh, is ballachan a' Phàilluinn,
Anns an do sheas thu iomadh Sàbaid,
Bha mar gu 'n luidheadh snuagh a' bhàis—
Bu chràiteach dol 'n am fianuis!

XCV.

—Bha do Sgìre nis 'n a Bòchim!
Oir latha fiosrachaidh a tròcair,
Bha nis fo ghruaim 's fo dhubhar ceò,
Oir dh' fhalbh a' GHLOIR o 'n teampull!
'S ann leinn nach b' ioghnadh i bhi brònach;
Oir Inneal-chiùil an t-Soisgeil ghlòrmhoir,
Bha sin 'n a thosd an diugh fo 'n fhòid.
'San ceòl chaidh bhàrr nam beann uath !

XCVI.

Ach ged a bha do Sgìr' 'n a Bòchim,
Cha robh do phobull innt' gun dòchas,
Nach faigheadh fathast iad an lòn ;
A chionn gur beò 'm Fear-saoraidh.
'S ged bha 'm freasdal ud dhoibh gruamach,
Bha 'm bogha frois gu dlùth mu 'n cuairt dha,*
A' cur an céill nach sluigear suas,
—Le tuil—an sluagh a shaor e.

* Taisb. iv. 3. Gen. ix. 13-17.

XCVII.

B' e guth Fir-saoraidh dhoibh 's an là ud,
—'S bha cuid, gun teagamh, bha 'g a chlàistinn—
"Is mis' an Ti tha beò 's fhuair bàs,
"Is dh' àrdaicheadh gu sìor mi:
"Is thugadh nis, air cur a' bhlàr leam,
"Iuchraichean ifrinn is a' bhàis dhomh
"Cha 'n eagal duibhse, oir gu bràth,
"'S e Fear 'ur gràidh-s' tha riaghladh."*

XCVIII.

Is ged a bha do Sgìr' 'n a Bhòchim,
Thug sud misneach dhoibh is sòlas;
Is chuireadh, chum gu'm faigheadh lòn,
Gach ni air sheòl, gun dàil leo.
Is dheònaich Dia an doimhn' a thruais doibh,
'N trà bha iad sealltuinn air son Buachaill,
An neach a dh' iarradh leò—gu 'n d' fhuair,
Air gairm an t-sluaigh 's a' *Phatroin.*

XCIX.

Cha d' thigeadh dhomhs' tha nis 'n a t-àit-se
A ràdh gu 'n d' rinn iad roghainn shàbhailt';
Ach ma gheibh dhiom-s' iad feum no stà,
Is ann air sgàth do shaothrach-s'.
Thubhairt Slànuighear nam buadh e,
Is tha e soilléir dhomh 's an uair'so,
"Tha fear a' cur, is fear a' buain,
"'S bidh 'n tuarasdal maraon ac'." †

C.

Cha 'n ioghnadh leinn do bhean bhi cràiteach,
'S a cridhe trom an diugh bhi sàruicht' ;
Oir 's i a chaill an Ceannard àllt',
'S am fear thug gràdh ro chaomh dhi.
Cha b'ghaol e riamh a shruth o nàdur,
Tha siùbhlach, caochlaidheach is bàsmhor
A cheangail sibhs' o thùs ur là ;
Ach gaol is gràs Fir-saoraidh.

* Taisb. i. 17, 18. † Eoin v. 36, 37.

CI.

Rinn sud am briseadh dhi ni's sàruicht,'
Na mheal i dheth do chomunn gràsmhor,
Bha sìor-dhol am meud 's a' fàs,
'Ré fad 'ur là 's an t-saoghal.
'S ged 'eil i meas bhi air a fàgail,
'N diugh cianail aonarach 's an fhàsach
Cha 'n fhad 'n tra chi si thu 's an àit',
Far nach dean bàs 'ur sgaoileadh.

CII.

Cha'n ioghnadh do Nigheanan bhi deurach,
B' e sud am buille thug am beum dhoibh ;
Oir 's gann g' am faighteadh measg nan ceud,
Do leithid féin do pharant.
Is ged a fhuair iad Feara-pòsda,
A tha 'n am beannachd dhoibh's nan còmhnadh,
Cha dealaich uath' ré fad am beò
An leòn a rinn do bhàs orr'.

CIII.

Bu mhòr do ghràdh d'am fearaibh-pòsd-san,
Bu mhòr an ceangal-s' fad do bheò riut ;
'S do réir a cheangail, bha am bròn,
'N tra chaidh thar Iordan bàis thu,
Ach ma 's e rùn is toil an Tighearn'
Rinn dìleas, treun iad anns an fhionain,
An coimhead innt', ré iomadh bliadhn'
Sud ùrnugh 's iarrtus àireimh.

CIV.

'N tra fhuair do Mhac, am fleasgach àluinn,
'S an àird an Ear do sgeula bàis-sa,
Mar shaighead gheur chaidh ann i 'n sàs,
'S na fhàsach rinn dha 'n saoghal
Ar leam gu 'm faic mi anns' an uair ud,
Na sruthan deur a' ruith o 'ghruaidhibh ;
'S a ghnuis a b' àillidh dreach is snuagh,
Gu luath a nis air caochladh.

CV.

Ar leam gu'n cluinn mi 'ghearan cràiteach,
"M' athair, m' athair, 'n d'rinn thu'm fhàgail!
"Ach air do shon s' cha'n 'eil mo chràdh,
"Am bàs bha dhuit-s' na bhuannachd.
"S' e tha'n diugh 'n a aobhar chràidh dhomh,
Cho beag 's a rinneadh dh' fheum 's a stà leam,
Dheth do bheath' 's do theagasg tlà,
'S gach comhairl' àluinn fhuair mi.

CVI.

Bu mholtach, ciallach, an fhéin-àicheadh,
Leis an do sgrìobh e gu a chàirdibh;
Air faotainn leis do sgeula bàis;
Is fiù an ràdh ud iomraidh.
"Is mise nise, dh' fheudt' a ràdh leam,
"Do na ghineil na tha làthair
"Ach ged a bhuineas mi do'n àl,
"Cha'n airidh air an ainm mi!"

CVII.

Tha fear do'n àl a tha air fhàgail,
Mar am pelican 's an fhàsach;
'S cha n' es' bu lugha aobhar chràidh,
'N tra thugadh 'bhràthair caomh uaith:
Tha e mar chraoibh bhiodh ann am fàsach;
O'n d' fhalbh gach duill' is geug a dh' fhàs oirr',
Is e ri tuireadh goirt a ghnàth,
Gu 'n d'fhàgadh e 'n a aonar!

CVIII.

Tha e fo shlait 's fo làimh an Tighearn,
Ri iomadh latha nis is bliadhna;
Is e is gearan dha 's is pian,
'S an fhìonain bhi neo-fheumail.
Ach ged thu sud 'n a fhreasdal dìomhair,
'S e tha ann toil an Ti tha riaghladh;
Is thig an là gu 'm foillsich Criosd,
Dha dìomhaireachd a cheuman.

CIX.

Ach 's iomadh anam rinneadh cràiteach,
Mach o do dhìlsean is do chàirdean,
Bha faigheil uait-s' na beath' 's na slàint',
Bha togail bàis is oidhch' dhiubh.
Oir bha iad lìonmhor feadh nan àite-s',
Seadh, eadar mhachair agus bhràighe,
Bha suidhe fo do theagasg tlà,
'S fhuair iomadh sàbaid aoibhneach.

CX.

Tha cuid gu h-àraid measg an t-seòrs' ud,
Do 'n d'rinneadh thus' 'n a 'd inneal sònruicht'
Chum an anama thabhairt beò,
'S an lòn thoirt dhoibh a dh' fheumadh ;
Tha 'n leòntan nis a' ruith, 's cha'n ioghnadh,
Tha iad aonaranach is cianail ;
Tha iad gach làth' a' togairt triall,
'S ag iarruidh as do dhéigh-sa !

CXI.

Is iomadh sealladh trom is cianail,
A bheir iad air an fhonn tha shìos ud,
'S am bheil 'n a luidhe'n diugh fo dhion,
Na fhuair 's na dh'iarr am bàs dhiot :
'S os cionn na lic' is àite tàimhe,
Do d' dhuslach àluinn nis aig sàimhe,
Bidh cuid diubh tuireadh sud mar chloinn ;
A chaill gu moch am Pàrant !

CXII.

Ach tha aobhar againn bhi saoilsinn,
Gu bheil toradh'n déigh do shaothrach-s'
A thuilleadh air na chunnaic daoin',
Mar shìol 's an raon nach d'éirich.
'S a' chuid tha nis a' togail ceann deth,
Tha iad gu bochd an diugh ag ionndrainn,
Cho beag 's a rinn iad dhiot 's an àm,
'S gur gann gu 'n d'thug iad spéis dhuit.

CXIII.

Is fiosrach es', tha ann do dhreuchd-sa,
Gu bheil iad lìonmhor a fhuair feum dhiot,
Nach do chuir aithne riamh ort féin
Cha d'éirich ré do làth-s' iad.
Tha iad an diugh gu goirt g'a d'ionndrainn,
'S a' meas do bhàis a bhi 'n a chall doibh;
'S ann chithear tuireadh iad s' an àm,
Mar chloinn nach fac am Pàrant!

CXIV.

Ach thaobh a' bhròin bha as do dhéigh-sa,
Co a dh' fheudas a chur an céill duinn?
Oir 's iomadh fhuair an t-saighead gheur,
Gun fhios, gun léirs aig càch air.
Is tha iad ann d'am mulad geur e,
Nach 'eil iad muladach mar dh'fheumadh;
Ach 's i mo bheachd-s' gu bheil sud féin,
A' cur an' céill an cràidh-san.

CXV.

Bha tuireadh cuid mar uisg' air shléibhtibh,
A thig gu h-obann o na speuraibh;
'S gann an diugh gu'm faic thu deur,
Far 'n do ruith 'n dé gu teann e.
Cha 'n ionann sud 's do chuid gu h-àraid,
Cha d'fhuair iad cùl a chur co tràth ris;
'S ann a tha 'm bròn-s' mar thobar làn,
'S mar uisge-tàmh 's na gleanntaibh!

CXVI.

Ach 's e an dòchas, is an dùrachd,
Gu 'n tiormaich Dia gach deur o 'n sùilibh;
'S mur tugadh 'n dòchas ud dhoibh lùth,
Bu mhairbh 's an ùir gun deò iad.
Cha 'n 'eil am bròn gu tur gun aoibhneas,
'S, an uair is duirch', tha beagan soills' ac';
Is thig an làth', an déigh na h-oidhch',
'Bheir "aoibhneas làn do ghlòir" dhoibh!

## EARRANN III.

An GUTH a tha 'n a bhàs do iomadh seòrsa.—Do'n Aosda.—Do'n Oigridh.—Dhoibh-san a dhùisgeadh fo a theagasg, ach a choidil o 'n uair sin.—Dhoibh- an uile rinn tàir air a theagasg. —Dhoibhsan a fhuair feum dheth.—Do Aodhairibh.—An co-dhunadh.

CXVII.

ACH O, tha GUTH 's an fhreasdal ghruamach s',
Seadh, ris gach seòrs' a measg an t-sluaigh ;
Gu 'n deonaich Dia, an doimhn' a thruais,
Gu 'm faigh sinn cluasan éisdeachd.
Oir ged tha esan aig a shuaimhneas,
'S a theangaidh ghleusd' gun chomas luaidh aic ,
Tha guth 'n a bheath', 'n a bhàs, 's 'n a uaigh,
Do 'n t-sluagh a tha 'n a dhéigh san.

CXVIII.

Tha 'n guth so labhairt ris an AOSDA,
A sheas a mach fo chruas na daorsa.
'S mheas mar sgeula fhalamh fhaoin,
An teagasg caomh a chual iad.
Bhur claiginnean tha nis air liathadh,
An seirbheis bhrònaich thruaigh an diabhuil :
Is mhilleadh leibh gach là is bliadhn',
A dheònaich Dia 'n a thruas dhuibh !

CXIX.

Tha sibhs' a nis mar chonnadh tioram,
Iomchuidh 's ulluicht' a chum an teine ;
'S ma 's e 's nach dean gun dàil sibh pilleadh,
'S e 'n teine 's cuibhrionn shìor dhuibh !
Is bithidh 'n sin gach earail ghràsmhor,
A thugadh dhuibh o bhilibh Theàrlaich,
Mar dhroighinn geur 'n ur cridhe sàitht',
A bhios gu bràth 'n a phian duibh !

CXX.

Cha d'thigeadh dhuinne crìoch no gàradh,
'Chur roimh Fear-saoraidh ann bhi teàrnadh;
Tha cuid 's an nochd e glòir a ghràis,
'S an uair do 'n là a 's anmoich':
Ach mar a chuala sibh o Theàrlach,
Mu 'm bitheadh neach a 'glacadh dànachd;
'S air gnothuch an'ma féin 'cur dàil;—
Tha 'n teàrnadh ud ro ainmic.

CXXI.

O teicheadh dh' ionnsuidh-san gun dàil sibh,
Oir tha e cumhachdach gu teàrnadh,
Chum 's gu nochd e mìorbhuil ghràis,
An tabhairt slàinte bhuan duibh.
Tha sgàil an fheasgair umaibh 'g iadhadh;
Is tha bhur cupan teann a' lìonadh;
Tha sibh dlùth do 'n teine shìor,—
Gu nochdadh Dia a thruas dhuibh!

CXXII.

Tha 'n guth s' a' labhairt ris an Oigridh,
A rug air crìoch a theagaisg òirdheirc',
Ach nach d'rinn dannsadh ris a' cheòl,
No bròn airson an tàir air.
O, chailleadh leibhs' an diugh am Buachaill,
'S e dh' fheudt' a ràdh, an t-athair truacant',
D'an robh 'n a chùram fad a chuairt,
Na h-uain bhi air an àrach.

CXXIII.

'S fiosrach cuid 'n ur measg gu sònruicht',
Gu 'm b' e a thlachds' bhi gairm nan òigridh,
'S bhi moladh nis dhuibh gràidh, is glòir,
Is òirdheirceis, Fir-saoraidh.
Is chuireadh leis air chois, 'n a là dhuibh,
Seadh, *sgoilean* sheachduin agus shàbaid,
Chum toirt dhuibhse eòlais slàint',
An tùs 'ur làith' 's ur saoghail.

CXXIV.

Oir b' fhiosrach es' mar dh' fhàsadh suas sibh,
Gur h-ann bu dorra sin 'ur buannachd ;
'S gu 'm fàsadh aineolas is cruas,
Le 'r làithibh suas 's an t-saoghal.
'S gu 'n abradh ribh an diugh an nàmhaid
"Is ùin' gu leòr gu iarruidh slàint' e"
Ach fathast air ur leabaidh bhàis,
"Chaidh seachad là na saorsa."

CXXV.

O thugadh, uime sin, do Chriosd leibh,
Nis maduinn òig', is tùs 'ur bliadhna ;
'S bithidh e dhuibh 'n a chuibhrionn shìor,
'S 'n a Dhia dhuibh tre an t-saoghal.
Oir thaobh nan làithean is nam bliadhna
An diugh tha umaibhs' teann ag iadhadh ;
A' mheud' 's a gheibh iad—gheibh gu fior
Iad pian, is cràdh, is saothair.

CXXVI.

O, cuiribh cùl ri baoith 'na h-òige !
'S na bithibh riarachadh na feòla,
Le ana-caithimh 'n 'ith' 's an òl,
No pròis is ceòl is dannsadh.
Cha 'n 'eil annt' sud ach cuibhrionn bhrònach ;
An àite sonais, 's e th' ann sgleo dhiubh ;
'S 'n tra shaoil thu 'n glacadh ann do dhòrn,
Sud uait mar cheò nam beann iad.

CXXVII.

Is cuimhnich do Chruithfhear 'n a d-òige ;
O, thoir a suas do làithean òir dha,
'S d'aignidh' bhlàth is t-inntinn bheò,
Mu 'n d' thig gaoth-reòt 'na h-aois orr' !
'S e sud do ghliocas air mhodh sònruicht',
Cia ac' is bàs an diugh no 's beò dhuit ;
Is e do shonas e fa dheòidh,
N tra shiubhlas glòir an t-saoghail !

CXXVIII.

Tha 'n guth so dhuibhse fhuair fo 'theagasg,
Co minic gluas'd is DUSGADH COGUIS ;
Ach air na luidh o 'n uair sin codal :
Bhur cor, gun teagamh, 's brònach !
O, dùisgibh, dùisgibh as an t-suain ud !
Is glacadh cùram sibh is uamhunn,
Mu 'm fàgar sibh fo thiormachd bhuan,
Màr bheanntaibh cruaidh Ghilbòa !

CXXIX.

Tha sibhse nis an tuilleadh gàbhaidh ;
Oir mhùch sibh choguis, 's thug sibh bàs oirr',
Is shaltair sibh air fuil na slàint',
Is chràdhadh Spiorad Dhé leibh !
O, dùisgibh, dùisgibh as an t-suain ud !
Dùisg-s' a choguis, is éigh 'n an cluasaibh,
Gu bheil iad marbh an dara cuairt,
'S an cos air bruaich an léir sgrios !

CXXX.

Dùisg-s' a choguis is lean gu geur iad,
Cia b' àite no taobh an téid iad,
A' seirm 'n an cluasaibh uamhas Dhé,
'S am feum a th' ac' air teàrnadh ;
O, innis dhoibh gu 'n tog thu fianuis,
Ma 's e 's nach géill an diugh do Chriosd iad,
'S gu 'm bi thu annt', chum tuillidh pian,
Mar chnuimh gu sìor nach bàsaich !

CXXXI.

Ach pillibh fathast ri Iehobhah,
Tha gabhail ris na macaibh stròdhail ;
'S bheir e dhuibh-s', chum cliù a ghlòir',
An tròcair nach do thoill sibh.
Seadh, bheir e mach an trusgan ghlòrmhor,
Is ni e cuirm do nithibh sòghmhor ;
Gheibh sibh aoidhealachd gu leòr ;
Is bithidh ceòl aig ainglibh.

CXXXII.

Ach cluinnibh 'n guth s', na th' ann an nàdur
A shuidh a riamh fo theagasg Thearlaich,
'S nach d' thug speìs dha fad a là—
A bhàs an diugh gu 'n gluais iad !
Cha lugha 'n ciont tha air 'ur làmh-sa
Na cionta fola tha mar scàrlaid ;
Oir mhilleadh leibhse la a gràis,
Is iomadh sàbaid luachmhor !

CXXXIII.

A measg a thrioblaidean 's an fhàsach,
Cha d' fhuair e ni bu mhò a chràidh e,
Na peacaich thruagh' bhi deanamh tàir
Air là an gràis 's an tròcair.
Bu tric bha 'chridhe tlàth-s' a' tuireadh,
'S a shùilean maiseach blàth a' sileadh,
Chionn nach robh iad idir pilleadh—
Se 'm milleadh-san bu bhròn da.

CXXXIV.

Ach thig an t-àm, mur dean iad pilleadh,
Gu 'm bi iad dùint', an slochd a' mhillidh ;
Far am bi ac' ùin' gu tuireadh,
Gach cothrom fhuair, 's a chaill iad !
Is éigin doibh-s', an sin gu 'n cuimhnich,
An latha gràis air 'n d'rinn iad dimeas ;
'S nach 'eil iad ann tre linn nan linn,
Ach fulang binn na thoill iad.

CXXXV.

An uair thig Criosd an glòir an Athair,
Maille ri naoimh, an neulaibh 'n athair,
A chur a suas an sud a chaithir,
Chum breth thoirt air an t-saoghal ;
O, chithear ann 's an là sin Teàrlach,
Ann an glòir is sgèimh a Shlànuigh'r ;
Is do na h-uile rinn air tàir,
Is sealladh cràiteach daor e !

CXXXVI.

Is chi iad sin nach b' ann air Teàrlach,
Ach air Criosd, a rinneadh tàir leo ;
'N tra bha iad diùltadh tairgs' nan gràs,
Thug Teàrlach dhoibh 's an t-saoghal.
Is dearbhar ciontach iad, 's an là sin,
A' mort an anamanna neo-bhàsmhor ;
Orra féin bithidh 'm fuil gu bràth
Is Teàrlach bithidh saor dhi !

CXXXVII.

Is c' ait' am bi ac' àite seasaimh,
'N tra bhitheas an saoghal dol na lasair ;
'N tra bhitheas na speuran falbh gu cas,
'S 'n tra leaghas ás na dùilean !
'N tra théid gach dìon is dòchas as doibh,
'S gach dìdean bréig' 's an d' ghabh iad fasgaidh,
'S nach bi romp' ach teine laist'
Am feasd nach d'theid a mhùchadh !

CXXXVIII.

Is anns an là sin 's iad a dh'iarradh,
Do shléibhtibh 's chreagaibh a bhi strìochdadh
A' glaodh riu—" Tuitibh oirnne sìos,*
" Faic Criosd a' teachd 's na neulaibh !
" Oir thàinig latha mòr a chorruich,
" Shéid a' ghaoth, is dhùisg an doinionn ;
" Tha na tuiltean nis dol tharuinn,
" Cha 'n aithne c' ait' an téid sinn ! "

CXXXIX.

Ach feumaidh dha-s' a nis gu strìochd iad,
Chum binn a' bhais gu 'n cuir e 'n gniomh orr',
'S gu 'n téid gun dàil an iomain sios,
Gu pian na h-àmhuinn theinntich !
'S 'n tra chuireas Criosd am binn an céill orr',
'N sin cuiridh Teàrlach féin a sheul rith' ;
Oir their e leis na naoimh gu léir,
Amen—is ceart a' bhinn i !

* Taisb. vi. 16, 17.

CXL.

Is feumaidh 'n sin gu 'n téid a sìos iad,
Gu slochd an dorchadais gu sìorruidh ;
Far am bi ac' gach cràdh is pian,
Is gul is gìosgan fhiacal ?
Far nach bi soisgeul nis r'a luaidh dhoibh ;
Far nach bi sàbaid ac r'a truailleadh ;
Far nach gabh Emanuel truas riu ;
Oir tha 'd an cuan na dì-chuimhn' !

CXLI.

Tha iad tuilleadh 'n cuan na dì-chuimhn' ;
Ach bidh air chuimhne dhoibh gu sìorruidh,
Gach tarcuis rinneadh leo air Criosd,
'S air soisgeul sìor na slàinte.
Bhitheadh 'n a shaors' e dhoibh 's a' chuan ud,
('S na 'm feudt' a ràdh, 'n a bheagan fuasglaidh)
Na 'n rachadh dhoibh air dì-chuimhn' bhuan,
Na chualadh leo o Theàrlach.

CXLII.

Ach cha 'n 'eil osnadh goirt no ùrnuigh,
A chaidh riamh a suas o 'ghlùinibh ;
Cha 'n 'eil deur a shil a shùil,
No dùrachd chuir e 'n céill dhoibh ;
Cha 'n 'eil uair riamh a sheas e 'n *cùbaid*,
No chualadh leo-s' a theagasg cùbhraidh,
Nach bi gu bràth, mar sgitheach ùr,
'N an cridhe rùisgt', bhios geur dhoibh !

CXLIII.

O, teicheadh dh' ionnsuidh bhaile dhìon sibh,
A tha air ulluchadh an Criosd dhuibh,
Anns am faigh sibh dìdea shìor,
O shiantaibh buan na feirge !
Na tugaibh leum do 'n teine shìorruidh ;
Na tugaibh géill do ghuth an diabhuil ;
Do ghairm an t-soisgeil thugaibh strìochd,
Oir Criosd tha ann 'ur tairgs'-se.

CXLIV.

Is e a ghuth, ri mic nan daoine,
" Thigibh a m'ionnsuidh-s' tha ri saothair,
" 'S fo uallach trom do chiont 's do dhaors',
" 'S bheir mis' dhuibh saors' is suaimhneas.*
O, c' uime mhillear sibh gu sìorruidh,
No 'n cuan na feirg' an luidheadh sìos sibh,
'N déigh na rinn 's na dh' fhuiling Criosd' !
O strìochdaibh 'n diugh gu luath dha !

CXLV.

Tha 'n guth s' a' labhairt ribh-s' gu h-àraid,
Air an d' dhrùith a theagasg tlà-san ;
'S d' an d'rinneadh e, tre chumhachd gràis,
'N a mheadhon slàinte shìorruidh.
Seadh, d' an robh Iosa fear 'ur gràidh-san,
Tre theagasg prìseil Mhaighstir Teàrlaich
Mar eun a chruinnicheadh a h-àl
A steach fo sgàil a sgiathan.

CXLVI.

Bha teachd a nuas a theagaisg bhuàdhaich-s',
Cha 'n ann mar thuiltibh frasach, fuaimneach ;
No mar uisg' nam faoilteach fhuar',
Gun dèars' do bhuaidh na gréine :
Ach bha e sileadh oirbh gu h-ùrail,
(Thaobh blàth's na gréine bha ro dhlùth dha)
Mar an t-uisge tlà is ciùin,
No 'n drùchd a thig 's a' chéitean.

CXLVII.

'S 'n tra thigeadh nuas na frasan tlà ud
'N sin air an talamh chit' na blàthan ;
Bhitheadh gach meas, is geug a' fàs,
'S an fhàsach dheanamh aoibhneas.
Bhitheadh na h-eòin a' seinn gu h-àrda :
'S guth a' cholumain air a chlàistean,
'Cur an céill dhuibh teachd gu blàth's,
An t-samhraidh, slàinte shaoibhir'.†

* Matt. xi. 28. † Dan Shol. ii. 12, 13.

CXLVIII.

Ach theagamh nis gu gearan truagh dhuibh,
Gu'n d' thàinig caochladh oirbh o 'n uair ud,
Gu'n d' thàinig caoil' is geirt is cruas,
'S gu 'n d'fhalbh an snuagh 's am blàth ud.
Ach dh' fheudt' an toradh gu 'n do bhuanaich,
Ged a dh' fhalbh am blàth 's an snuagh ud ;
Oir fàs a sìos, is fàs a nuas,
Is dual do bheath' nan gràs e.

CXLIX.

Am fochann samhradh chi thu sgiamhach,
Cha'n ann 's an àm ud gheibh thu biadh innt' ;
Ach 'n tra bhitheas abuich i 's an dias,
'S 'n tra chromas sìos gu làr i.
Is ionann sud is sìol na naomhachd,
Ann am pobull an Fhir-shaoraidh ;
Is tric, 'n am faireachadh-s', a shaoil,
Gur claonadh, 'n àite fàis, dhoibh.

CL.

'S e rathad Dhé a thaobh a threud-sa,
—Mu 'm bi iad àrdanach no féineil—
Bhi tric a' folach uatha féin
Na sgèimh' a chuir a ghràs orr'.
'N an sealladh féin gu tric mar 's suaraich',
'N sealladh chàich tha sult is snuagh orr' ;
Cha 'n ionann, faireachadh air cruas,
Is cruas nach 'eil 'n a chràdh dhuinn.

CLI.

Oir cha 'n e blàth is eud na h-òige,
Is cha 'n e aoibhneas là a' phòsaidh,
Is mò a bheir gu Criosd do ghlòir,
Ach toradh beò nan gràs ud.
Ach 's maith na blàthan bhi 's an àm ud ;
Is maith am fochann bhi 'san t-samhradh ;
Oir mur bi fochann idir ann,
Is foghar' gann, gun bhàrr e.

CLII.

Ach, theagamh, 'n diugh gu 'm bheil an Nàmhaid,
'S ur 'n ana-creidimh féin ag ràdh ribh,
Gu 'm bi e dhuibh 'n a dhìteadh bàis,
An teagasg tlàth a dh' éisd sibh.
Tha cuid 'n ur measg d'an cunnairt àicheadh,
Gu 'n d' fhuair sibh lathachan fo Theàrlach,
Nach di-ch'nich sibh, chum onoir gràis,
Ré fad 'ur là 's 'ur céine.

CLIII.

Cha chluinn sibh tuilleadh 'n trompaid òir ud,
Bha seirm 'n ur cluasaibh 'n fhuaim ro ghlòrmhor,
A philleadh gruaim is gul gu ceòl,
'S 'ur bròn is caoidh gu dannsadh.
Ach seallaibh nise ris a' Bhuachaill ;
'S urr' am briseadh s' dheanamh suas dhuibh ;
Oir ann-san tha gach lànachd bhuan,
Is iochd is truas nach gann duibh.

CLIV.

Is molaibh Dia air son na fhuair sibh ;
'S na leigibh di-chuimhn' fad ur cuairt air ;
Ach nochdaibh mach a bhrigh 's a bhuaidh,
'N ur gluasachd troimh an t-saoghal.
Is molaibh Dia, ged tha na fàidhean,
Is 'ur luchd teagaisg uile bàsmhor,
Gu bheil soisgeul sìor nan gràs,
Os cionn gach bàis is caochlaidh.

CLV.

Is tric a luaidh na bilean gaoil ud,
Gu bheil ur Sagairt truacant' naomh-sa,
A 'tagradh cùis a phobuill chaoimh,
Air caithir naomh a ghlòire ;
Is gu bheil fuaim an t-soisgeil éibhinn
Mar fhuaim nan clagan-òir o 'éideadh,*
Nochdadh 'sheasaimh 'n làthair Dhé,
'S a' cur an céill gur beò e.

* Exod. xxviii. 34, 35.

CLVI.

Is tric a nochd e dhuibh-s' am fàradh,
A chunncas roimhe so le Iacob ;
Ach fhuair e féin a nis gu 'bhraigh',
Is dh' fhàg e sibhs' aig 'iochdar
Ach rachaibh suas o cheum gu ceum air,
—Cha dean sibh chaoidh a mach d'a leum e—
Is gheibh mar sin sibh steach 'n a dhéigh-s',
Gu làthair Dhé, mar 's miann leibh.

CLVII.

Is Dia gu naomhaich dhuibh gach éigin,
Tha agaibh 'n diugh an tìr ur céine ;
Gu 'n cum sibh suas 'n a shlighe réidh,
'S gu 'n robh e féin 'n Fhear-iùil duibh !
'S ged tha 'cheuma 'n diugh 's na cuantaibh
'S a ròide domhain foluicht' uaibhse,
Cha 'n fhad an ùin' 'n tra chi a shluagh
Gur buadhach rinn e 'n stiùradh.

CLVIII.

Ach mu 'n tig gu crìch mo dhàin mi,
Theirinn focal ris na Braithribh,
A chuala riamh mu' bheath' no' bhàs,
'S gu h-araid chuir air eòlas.
Dhomhsa na measaibh e 'n a dhànachd,
Oir dh'iarruinn labhairt ann an gràdh ribh,
Is mar an neach gu cinnt' a 's tàir'
Do 'n chuid fhuair gràs is tròcair.

CLIX.

Tha 'n guth s' a' labhairt ris gach aodhair,
A rinneadh dìleas do 'Fhear-saoraidh,
'S cho-éiginicheadh, le buaidh a ghaoil,
Gu saothrachadh 'n a fhìonain.
O, chailleadh leibhs' an diugh 'n a bhàs-san,
An caraid dìleas is am bràthair ;
Neach a sheasadh leibh 's gach càs ;
'S bha làidir anns an Tighearn.

CLX.

Mar 's minic ni, 'san latha blàir iad,
A' cur nan cath gu dian ri naimhdibh ;
Air na *rancaibh* 'n tra thig beàrn,
Ni chuid tha làthair suas i.
Is seasaidh 'n sin ni 's dlùith' r' a chéil' iad,
Is lasaidh 'n duinealas 's an eud annt' :—
Ciod tha sud dhuibh cur an céill,
Cha 'n fheum sibh mis' g' a luaidh dhuibh.

CLXI.

Leanaibh-s' an eisimplir a dh' fhàg e,
Oir ri a leantuinn tha i teàruint' ;
Ann a bheath', 's na shaothair ghràidh,
Ré fad a là 's a shaoghail.
Tha cuid dhibh chunnaic ann gu h-àraid,
—Is fhus' a smuaineachadh no 'ràdh leibh—
Buadhan pears', is obair ghràis,
Bha gann 's an làth-s' r'am faotuinn.

CLXII.

Chunnaic sibh anns-an beath' na h-ùrnuigh,
Is beath' a' chreidimh is na h-ùmhlachd,
Beath' a' ghràidh 's a' chridhe bhrùit',
'S na h-inntinn chiùin is nèamhaidh :
Chunnaic sibh anns-an brod a' bhuachaill',
Is teachdair treun an Tiomnaidh Nuaidhe,
A thuig an fhìrinn ann a buaidh,
'S do 'n t-sluagh a chuir an céill i.

CLXIII.

Chunnaic sibh 'n onoir a chuir Dia air,
An stiùradh 'threud-san is 'g am biathadh,
Gus an robh e aosmhor liath,
Gun chlaonadh riamh o 'róidibh.
'S e rinn cho feumail e 's an fhìonain,
Bhi seasamh treun air taobh an Tighearn,
Bhi cumail dlùth, 'n a bheath', ri Criosd,
'S bhi 'g iarruidh 'mhàin a Ghlòir-san.

CLXIV.

A chum an turuis bha e deasaicht',
Le 'bhat' 'n a dhòrn, is e 'n a sheasamh,
Is chunncadar gu teann an crios,
Mu 'leasraibh fad an fhàsaich :
A lòchran riamh bha glan a' lasadh ;
Is bha a bhrògan air a chosaibh ;
Bha e 'n a òglach ulluicht', deas,
'N tra thugadh fios a bhàis dha.

CLXV.

Is mòr an onoir chuir an Tighearn,
Orra-san shuidhich e 's an fhìonain,
Bhi deanamh gnothuich eadar Criosd
Is anamaibh sìorruidh dhaoine .
Bhi cur an céill an t-soisgeil shìorruidh,
Chum peacaich chaillt 'tha bàitht' am fiachaibh,
Is chum an t-sluichd tha teann dol sìos,
Tre Chriosd bhi air an saoradh.

CLXVI.

'S mar 's mòr an onoir, 's trom an dreuchd i !
'S mur faighear dìleas sinn is eudmhor,
Thig gach mallachd chuireadh 'n céill
An leabhar Dhé a nuas oirnn' !
Ach bithibh-s' beò air Criosd a bhàsaich ;
Is bithibh tarruing as a lànachd ;
Bithibh dlùth ri caithir ghràis ;
'S 'ur saothair ghràidh bidh buadhach.

CLXVII.

Bithibh-se saoithreach agus eudmhor,
A chum bhi saor o fhuil luchd-éisdeachd;
Is bithidh beathachadh an treud',
Le fuil 'ur Dé chaidh shaoradh.
'S 'n trà ghairmear sibhse leis a' BHUACHAILL,
A chum bhur cunntas thoirt a suas dha,
Gheibh an sin sibh crùn na buaidh',
Is aoibhneas buan nach caochail.

CLXVIII.

Ach tha an guth so ribhs', 'n an éisdeadh,
A tha 'n ur luidhe fo 'n an-éibhinn,
A chionn bhi gabhail cùram treud'
Gun spéis do ghuth an Tighearn':
Is do nach robh e riamh 'n a dhùrachd
A threud-sa bheathachadh 's a stiùradh;
Ach dh' fheuch gu bheil sibh coma dhiubh,
'S an rùsg, gur e bu mhiann leibh.

CLXIX.

C' air son a chaidh sibh steach do 'n dreuchd ud,
'S gu 'm feud 'ur coguis chur an céill duibh
Nach e cliù no onoir Dhé,
No maith a threud' a dh' iarr sibh:
'S nach do mhothaicheadh cumhachd gràis leibh,
Ann an atharrachadh 'ur nàduir,
Ach gabhail fathast leis an sgàil,
'S ag àicheadh bheath' na diadhachd?

CLXX.

Tha sibh ag àicheadh bheath' na diadhachd;
Tha sud ro-shoilleir o bhur gnìomh'raibh;
Oir cha 'n i 'n eisimplir thug Criosd,
Is miannach leibh a leanmhuinn;
Ach 'n àite sud, a' lot 's a' beumadh
A' phobuill thaghta rinneadh eudmhor,
'S 'g am meas mar mhuinntir air lag-chéill
Is troimhe chéil' 'n an eanachain.

CLXXI.

Tha sibhse buintinn riu 's an làth so,
Mar bhuin na h-Iùdhaich ris an t-Slanuigh'r
G' a thabhairt thairis chum a' bhàis,
Mar mhealltair 's fàidh bréige.
Is ann mar sud a cheusadh Criosd leibh,
Anns an treud a tha giùlan 'iomhaigh,
'S a' cur ur seul' mar sin ri gnìomh
Nan Iudhach dh'iarr a cheusadh.

CLXXII.

Tha 'n treud a' teicheadh uaibh, 's cha'n ioghnadh,
Oir cha 'n e stòras tigh an Tighearn,
Tha sibh nochdadh dhoibh mar bhiadh,
Ach sin a 's miann le nàdur.
O chualadh leo-san guth Fir-saoraidh,
Cha lean iad sionnaich 'n culaidh chaorach ;
Is tha gach teagasg tioram, faoin,
Mar phlaosgaibh mhuc, 'n a ghràin doibh.

CLXXIII.

Ach their sibh—" B' ionann sud 's do 'n t-Slànuigh'r,
" An sluagh a lean e tre an fhàsach,
" Chuir ris cùl aig uair a bhàis
" Is rinn air tàir is dimeas."
Ach cha 'n e 'n sluagh a bha 'g a èisdeachd
A b' àirde glaodh 'n an uair ud " Ceus e,"
Ach sionnaich fhuilteach, bhorb, is gheur,'
Mic Lebhi agus Sgrìobhaich.

CLXXIV.

Tha 'bhuaidh sin anns an t-soisgeil shìorruidh
—O, nach creideadh sibh gur fìor e !—
Seadh, a thàirngeas peacaich leis 'n a lìon,
Mar iasg, gu cladach tèarnaidh.
Cha bhi a chaoidh e gun luchd-éisdeachd,
'S ma chuirear leibhs' gu glan an' céill e,
Bithidh e dhuibh 'n a chumhachd Dhé,
'S an treud, cha dean 'ur fàgail.

CLXXV.

Ach mur tig caochladh oirbh nach d'thàinig
Thig an là gu 'm faic sibh Teàrlach ;
'S gu 'n tog 'n ur 'n aghaidh 'bheath', 's a bhàs,
'S a shaothair ghràidhse, fianuis.
Is sud an sealladh dhuibh bhios cràiteach,
A bhi 'g a fhaicinn-s' dol gu Pàrras,
'S sibh féin bhi dol. fo bhinn a' bhàis,
Gu àit' an léir-sgrios shìorruidh !

CLXXVI.

Is ann an sin, 's ann leam gur cinnteach,
Gur h-i 'n àmhuinn dhuibhs' 'bhios teinnteach;
Oir cha bhi measg na gheibhear innt',
Ni 's toilltinneich' na sibhs' oirr'.
Oir maill' ri dibhearg Dhé, 'n a h-uamhas
Dìteadh coguis, 's an-earbs' na h-uamhuinn
Thig gach mallachd oirbh o'n t-sluagh
A rinneadh truagh d' ur trid-san.

CLXXVII.

O, 's e mo dhùrachd, ann an gràdh duibh,
Gu 'n coinnich Ios' an latha gràis ribh,
A choinnich roimhe so ri Saul,
'S a leag gu làr a sìos e;
'S gu 'n dean e dhibhse soithich' thròcair,
Chum cur an cèill an t-soisgeil ghlòrmhor,
Air atharrach' a shult 's a' dhòigh,
Na b' eòl a roimhe riamh dhuibh.

CLXXVIII.

Nis gu 'n deònaich Dia nan gràs dhuinn,
A dhoirt na feartan ud air Teàrlach;
A rinn 'n a bheannachd e 'n a là,
'S gu Pàrras thug fa-dheòidh e;
Gu 'n leig e nuas na feartan ceudna,
Eadar theachdair agus threud oirnn,
A ni 'n ar beannachd sinn do chéil';
Is gheibh e féin a' ghloir dheth!

CLXXIX.

Ach 's beag a 's urrainn dàn no sgeula,
No teangan chàirdean chur an céill dhuinn,
D' a bhuadhaibh àillidh moltach féin,
'S d' a bheusaibh bha ro àluinn;
Oir bha e iriosal is uasal,
Is bha e caomh, is sèimh, is suairce;
Seadh, bha e làn do bhrod nam buadh;
Ach 's mòr an snuadh chuir gràs air.

CLXXX.

'S am fad bhios tonn ri traigh a' bualadh,
Am fad bhios feur a' fàs air cluainibh,
Am fad bhios grian a' siubhal shuas,
An astar buan nan speur dhuinn;
Bithidh cuimhne is iomradh bhuadhach,
Air a shaothair measg an t-sluaigh so,
Oir chionn gu 'n d' leanadh i le buaidh,
Bidh luaidh ri fad gach ré oirr'.

# IOMRADH AITHGHEARR

AIR

# DR. STIUBHARD,

D' AN RINNEADH AM MARBHRANN A LEANAS.

---

Rugadh e 's a' bhliadhna 1764, an Sgìreachd *Bhlàir*, no mar theirear an cèarnaibh eile do 'n Ghàidhealtachd ris an àite, *Blàr-an-Athall*, ann an Siorramachd *Pheairt*. B' e 'athair, Ministeir na sgìreachd ceudna; agus tha ainm dha e bhi 'n a dhuine diadhaidh, measail. An déigh do Alastair Stiùbhard bhi air a thogail 'n a òige an teaghlach 'athair, agus an déigh sin an teaghlach a bhràthair-céile, agus fòghlum cubhaidh air a thoirt dha, chuireadh do Oil-thigh Chill-rimhinn* e; far an do choisinn e leithid do chliù ann an àrd-fhòghlum a thogail, 's gu 'm feudadh e a ràdh mar a thubhairt Pòl, gu 'n d'thàinig e air 'aghaidh thar mòran do a chomhaoisibh a measg a chinnich féin: ach, ged nach robh riamh 'n a ghiùlan ach maisealachd agus deadh bheus, is e féin a dh' aidicheadh, agus a dh' aidich, an déigh sin, ge b' e air bith mar thog e fòghlum dhaoine, nach robh e ach aineolach mu 'n aon ni fheumail: agus mar sin gu 'n do mhair e, an déigh dha tighinn gu bhi 'n a fhear-searmonachaidh anns an Eaglais, agus 'n mhinisteir Sgìreachd. Tha 'àm féin aig an Tighearn, a thaobh gach anama a ghairmear leis; agus cha 'n ainneamh idir 's an Eaglais, foillseachadh a' ghliocais mar a' ghràidh shìorruidh, ann an coraibh fa leth, leis an bheil cumhachd oibreachaidh gràis air a thabhairt ni 's mo a chum

* College of St. Andrews.

soluis, a thaobh an ama 's am bheil e a' tighinn na ged bhiodh e air tighinn aig àm 's am bith eile.

An déigh do Mhr. Alastair Stiùbhard comas searmonachaidh fhaotainn, agus e a nis mu aois dhà bhliadhna fhar fhichead chaidh a shuidheachadh mar mhinisteir Sgìreachd Mhaoilin, an Athall. Bha e 'n uair sin 'n a dhuin' òg ceanalta, fòghluimte, eireachdail, measail. Bu leòr leis an t-saoghal, agus leis féin, 's an àm, an *diadhachd* a dh' fhòghluim e o dhaoinibh. Ghabh coimhthional na sgìreachd ris gu toileach, taitneach; agus choisinn a ghiùlan maiseach, caoimhneil, deadh-ghean o 'n uasal agus o 'n ìosal dha. Cha robh aon ghearan air a theagasg. Ach, 's i a bhreth féin air an teagasg a bha 'n uair sin aige, so;—dh' fhàg e a' bhreth so sgrìobhta le a làimh féin, air dòrlach do shearmonaibh a sgrìobh e fhad 's a bha e fathast 'n a cheud staid, agus is e so a tha e a' tabhairt mar chliù orra—"Faoineasan gun fhiù; toradh aimsir an dorchadais agus na doille; gun aon ni do bhlas an t-soisgeil, làn do mhearachdaibh; airidh a mhàin air truas agus diùltadh;—am feum maitheanais agus tròcair o Dhia gràsmhor, tre thoillteanas 'aon-ghin Mic." Ach bha àm gràidh an Tighearn a' teachd am fagus.

Is e an ceud ni a rinneadh 'n a mheadhon ann an làimh an Spioraid a chum solus eòlais glòire Dhé a lasadh 'n a inntinn, comhluadar càirdeil a bha aige ri ministeir urramach do 'n Eaglais, Mr. Blac, a bha 'n uair sin 'n a mhinisteir Sgìreachd dlùth do bhaile mòir *Pheairt*, bha dearbh-shoilleireachd mu pheacadh, mu fhìreanteachd, agus mu bhreitheanas, o 'n àm sin a' dol air aghaidh 'n a anam; agus bheannaich an Tighearn gu mòr dha comhluadar agus litrichean Mhr. Blac; oir bhuanaich e rè ùine fhad, ann an leigeil ris 'fhaireachduinn agus a mhothachadh féin do 'n duin' urramach dhiadhaidh sin; agus nochd Mr. Blac dha-san, agus d' a thaobh, mòr, ghliocas spioradail, mòr dhìlseachd 'n a earailibh, agus mòr ghràdh. Fhad 's a bha an Tighearn 'g a tharruing agus 'g a thrèorachadh tre na ceumannaibh so, is e aideachadh Mhr. Stiùbhard féin nach robh a theagasg fathast ach mar "a' ghallthromp," a'

toirt fuaim neo-chinnteach uaipe; ach, gidheadh rinneadh greim air le saor-ghràs; agus bha e a' faotainn soluis. Thachair mu 'n àm sin, ann am freasdal Dhé, gu 'n d' thàinig ministeir diadhaidh á Sasunn an rathad; thaghail e air Mr. Stiùbhard; shearmonaich e 'n a Eaglais, agus dh' fhan e dà latha 'n a thigh. Bheannaich an Tighearn, gu h-iongantach, so dha; agus riamh o 'n uair sin, nochdadh gu soilleir, araon 'n a theagasg agus 'na chaithe-beatha, gu 'n dubhairt an Tighearn ris, "Bi beò." Bha a theagasg a nis, do rìreadh a réir an t-soisgeil; agus eud agus beatha 'n a theagasg. Mhair e mar so, ré ùine thrì bliadhna; agus an sin, thòisich 'n Tighearn air dhòigh fhollaiseich, shoilleir, a bheannachd agus a chumhachd a thoirt d' a theagasg. Bha obair mhòr a nis a' dol air a h-aghaidh, ann an Sgìreachd Mhaoilin. Bha anama lìonmhor air an dùsgadh, air an ath-ghineamhuinn leis an Spiorad Naomh. Cha ghiùlain an t-iomradh so dhuinn, oir feumaidh e bhi gèarr, leudachadh air so. Ach thachair, mar thachair riamh, co luath agus a dhealaicheadh Mhr. Stiùbhard o 'n t-saoghal mi-chreidmheach, gu 'n do thionndaidh daoine an t-saoghail 'n a aghaidh. Choinnich agus sheas e ri iomadh deuchainn. 'S a' bhliadhna 1805, fhuair e gairm o Sgìreachd Inbhir-feotharain an Siorramachd Rois. Bu ni a bha cruaidh air do rìreadh dealachadh ri coimhthional Sgìreachd *Mhaoilin*. Feudar, le iomadh coire fhaotainn dha, gu 'n dealaicheadh e idir riutha. Cha mhol sinn a leithid do dhealachadh mar ni ann féin. Ach aig an àm cheudna, feumar aideachadh,—e bhi foillsichte ann an eachdraidh na h-Eaglais,—an Tighearn bhi a' toirt a ghnùis d' a leithid, ann an coraibh fa leth. Cha 'n fheud sinn bhi an teagamh nach do chuir Mr. Stiùbhard diadhaidh a chomhairle ris an Tighearn mu 'n ghnothuch chudthromach. Agus cha mhò tha e air fhàgail 'n a theagamh nach d' fhuair e comhairle; oir dh' aidich an Tighearn gu mòr a shaothair agus a sheirbhis, far an deachaidh e,—ann am baile agus ann an Sgìreachd Inbhir-feotharain. Dh' fhàilnich a shlàinte gu mòr; agus mu 'n bhliadhna 1819, b' éigin dha dol

do Dhun-éidin a dh' fhaotainn comhairle, agus cuideachaidh do a shlàinte o léighibh fòghluimte an àite sin. Fhad 's a bha e mar so an Dun-éidin, agus e 'g a fhaotainn féin a nis gu mòr air fàilneachadh ann an comasaibh corporra, agus gun sùil aige féin ri gairm eile 'sam bith, fhuair e gairm gu bhi 'n a mhinisteir ann an aon do choimhthionalaibh Dhun-éidin ; agus chunnaic e mar dhleasdanas dha féin, suidhichte mar bha e 's an fhreasdal, gabhail ris a' ghairm sin ; agus shuidhicheadh e mar fhear do dhithis mhinisteirean a' *Chanongate* 's a' bhaile mhòir sin. Cha robh e a' bheag thar bliadhna 'n a mhinisteir an Dun-éidin, gus am faca an Tighearn iomchuidh a ghairm air falbh ; agus chrìochnaich e a thurus, air an t-seachdamh là fichead do cheud mhìos an t-samhraidh, 's a' bhliadhna 1821, agus e an aois dà fhichead bliadhna 's a seachd deug. Is e crìoch ùghdair a Mharbhrainn a leanas, cliù agus iomradh Dhr. Stiùbhaird a chur an céill, agus air chuimhne. B' ainneamh 'n a là féin ministeir, a 's mò leis an d' fhoillsich an Tighearn cumhachd a ghràis. Bha so air 'fhàgail ro shoilleir, eadhon 's na nithibh a dh'ainmicheadh cheana, 's an iomradh ghoirid so féin. Agus mar bhios a chuimhne, a chliù, agus a dhìlseachd, cùbhraidh do phobull an Tighearn ; agus gu h-àraid dhoibh-san d' an d' thugadh tre a theagasg, mar mheadhon, creidsinn, n mothachadh fhaotainn air an staid féin mar anamaibh caillte an tùs ; tha, aig an àm cheudna iomradh an duin' urramaich so air fhàgail do 'n Eaglais mar fhianuis air cliù agus gnè na h-inntinn sin, tha an Tighearn a' tabhairt dhoibh-san a dh' aidichear leis féin mar luchd-saothrachaidh 'n a fhìon-lios. An dream a chuirear a mach leis-san, ulluichear leis féin iad. Ma theasairg gràs Dr. *Stiùbhard* o bhi 'n a fhear-teagaisg gun ghràs ; cha bharantas so do neach air bith dol am bannaibh na dreuchda sin, gun ghràs, gun iompachadh an Spioraid Naoimh. Ach is rabhadh 'iomradh-san do luchd-teagaisg, mar is eisimplir do luchd-éisdeachd e, co iad na h-innealan a dh' aidichear leis an Tighearn 'n a Eaglais féin.

M. M.

# DR. STIUBHARD,

A'

# DOL DO BHAILE LITHID.

## AIR LUING.

---

Rinneadh na Rainn so a leanas air Doctair Stiubhard, 'n uair chaidh e air sàil do Dhun-eidin air son a shlàinte. Air do 'n Ughdair bhi 'g amharc na luinge dol seachad, agus e féin 'n a sheasamh air bòrd, thilg na smuainte so suas dha 's an uair.

Air Fonn.—"*Is e do bhàs 'Mhaighstir Murcha.*"

I.

A longag laghach, luath-shiùbhlach,
Thigeadh gaoth anns na siùil ort
Ni Maighstir Alastair Stiùbhard,
A stiùireadh gu tèaruint do Lìd ;
Na tigeadh doinnionn no ciùin ort,
No nì ni dochunn no ciùrradh ;
Ach imich romhad 'g a ghiùlan,
Gu ionad a dhùrachd, gu 'n téid.
'S luachmhor an t-ionmhas a fhuair thu !
Toiseach is taghadh nam Buachaill ;
A stiùradh threud anns na cluanaibh,
'S am faigheadh iad suaimhneas is lòn ;
Fear na maise is nam buadhan,
A choisinn meas dha, mar fhuair e :
An Criosduidh deas, 's an duin' uasal :
Is cruaidh bhi 'g a earbsadh ri Bòrd !

II.

Ach thus' tha riaghladh gu buadhach,
Araon air shiantaibh is chuaintibh,
'S a chuireadh air Sion a suas dhuinn,
'N a d'Uachdaran dligheach a chaoidh,
O, cum gu cothromach suas e,
Builich air furtachd is fuasgladh ;
Is coimhid, an domhne do thruais e,
O chunnairtibh cuain agus gaoith !
'S bha thu leigheas gach creutair,
Thàinig do d' ionnsuidh le 'n euslain,
An làithibh turuis do chéine,
Is t' fhulangais ghéir anns an fheòil ;
Cuir anns na meadhonaibh éifeachd,
A chithear le léighichibh feumail ;
'S gu 'm pill e rìs o Dhun-éidin,
Saor o gach péin agus leòn !

III.

Tha Inbhir-pheotharan cianail,
O 'n là a thog thu do thriall uaip' ;
I mar gu 'n luidheadh a' ghrian oirr',
'S gu 'n iathadh uimp' sgaile na h oidhch' !
An sealladh cràiteach, cha 'n ioghnadh,
A Reult ro-àluinn is fhìor-ghlan,
Tha nis air fàgail a h-iarmailt,
Ré iomadh bliadhn' a thug soills' !
Tha cuid, gun teagamh, innt' cràiteach,
—Ge b'e a theirinn mu chàch dhiubh—
A chionn an ceangail an gràdh riut,
Nach urrainn do chàch iad a luaidh ;
Oir 's e an eagal-s' gu h-àraidh,
O chaidh thu idir air sàl uath',
Nach fhaic iad tuilleadh 's an là s' thu,
'S nach pill, gu bràth, thu gu tuath !

IV.

'S mur pill thu chaoidh o Dhun-Eidin,
'S muladach, ciùirteach an sgeul e !
Is iomadh sùil bhitheas deurach,
Is cridhe bhios reubt' measg an t-sluaigh !
'S a' chuid nach fairich am beum ud.
Mar bhuille ghoirt agus gheur dhoibh,
Is comharradh dearbht' orr' gu léir e,
G'an d' luidh orr' dìth-léirsinn is cruas !
Ach ma 's e suidheachadh 'n Ard-Righ,
—Oir ni Esan mar 's àill leis—
Gur h-ann an sud bhios do thàmh-sa,
Is nach pill gu bràth thu gu Tuath ;
Gu 'ma soraidh, 's gu 'm a slàn duit !
Is gu robh Criosd Fear do ghràidh-sa,
Leatsa tre thurus an fhàsaich ;
Ged a dh' fhàgadh sinne 'n duigh truagh.

# MARBHRANN

AIR

# DOCTAIR ALASTAIR STIUBHARD.

---

I.

Och, tha ar speuran ro-ghruamach,
Is goirt an sgeula ri luaidh e,
Bhi toirt nan reul ud a suas uainn,
Bha, an tìr ar cuairt dhuinn, 'n an iùl
Ged tha na freasdalan cruaidh' so,
Labhairt gun cheist anns an uair ruinn;
Gu 'n deònaich an Tighearn, 'n a thruas dhuinn
Cluasan chum éisdeachd na sgéil.
Gu 'n toir e 'phobull, mar 's miann leis,
Gu bhi do na freasdalaibh-s' strìochdadh;
Is gu bhi tuiteam gu h-ìosal,
'S ann aig cosaibh Chriosd anns an ùir!
Seadh, agus peacaich gu riaghailt,
Mu 'm bi an dorus air 'iathadh,
'S na nithe bhuineas do 'n sìochaint
Air 'm folach gu sìorruidh o 'n sùil!

II.

Thugadh air falbh na cinn iùil uainn,
Bha aithnicht', iomraideach, fiùdhail,
'S gu 'm b' ainneamh 'n leith'd 'n ar dùthchaibh,
Mar luchd-stiùraidh 's beathachaidh threud.
'S a measg a' chuid dhiubh bu chliùiteich',
Bha Maighstir Alastair Stiubhard,
—D' am b' ainm àn Doctair mar 'b' fhiù e—
Bha ainmeil 's na dùthchaibh 's gu léir.
Bha e ro-aithnicht' mar bhuachaill,
Is mar fhear-teagaisg ro-luachmhor ;
Neach anns 'n do choinnich na buadhan,
Gun teagamh ri 'n luaidh bha gun bheud.
Bha e caomh, iriosal, suairce,
Is min, maiseach, neo-fhuaimneach,
An criosduidh deas, 's an duin' uasal
'N a chridh', 'n a ghluasad, 's 'n a bheus.

III.

Tha Inbhir-pheotharan cianail,
Is neulach, gruamach a h-iarmailt,
'S i mar gu 'm foluicht' a' ghrian oirr',
'S gu 'n iathadh uimp' dubh-neul a' bhàis !
Aobhar na gruaim' ud cha 'n ioghnadh,
Mar thuirt an sean-fhocal, 's fìor e,
Gur h-ann 'n tra chaillear an riaghailt,
Thig camadh 's fiaradh 's a' chlàr.
Na 'm b' aithne 'n duigh dhi gu sònruicht',
Ro-mheud a' challa 's an leòin ud,
Shileadh gu goirt fad 's is beò i,
Och, a leòn—c'uin nithear e slàn
Gu 'n deònaich Athair na glòire,
Am meud a mhaitheis 's a thròcair,
Gu 'n toir e cridhe ni bròn dhi
'S gu 'n seòl i gu tobar na slàint'

IV.

A Mhaighstir Stiùbhard ro-ionmhuinn !
B' i mo dhùrachd bhi 'g iomradh
Do chliù 's do bhuadhan ro-ion-mholt
Bha iomraideach, aithnicht' measg cheud :
Ach bhi 'g an aithris mar dh' iomrainn,
—Oir bha iad ro ainneamh is ainmeil—
'S gu 'n cur an rannaibh no 'n seanachas,
'S neo-iomchuidh mo theangaidh 's mo ghleus.
Is ged a sheinninn ni b'-fhèarr iad,
Dhuits' cha bhiodh comain no stà ann ;
Tha os-cionn molaidh do chàirdean,
Is di-molaidh naimhdean fo ghréin.
Ach Es' tha saoibhir 'n a ghràsaibh,
Gu naomhaich 's gu 'm beannaich an dàn so,
Do iomadh, is dhoibh-san gu h-àraid,
Do 'n cràdh nach faic iad thu féin !

V.

A thaobh do ghibhtean 's do phàirtean,
'S do Bhuadhan urramach nàduir,
Is ni tha saor dhomh ri ràdh e,
Gu 'n robh iad sud làidir is treun ;
Ach fhuair iad snaigheadh ro-àluinn
Fo 'n fhòghlum bu ghlaine 's a b' airde,
A thug dhoibh barrachd air àireamh,
An àilleachd, is mìneachd, is sgèimh.
Fhuair thu am fòghlum a b' àirde,
'S rinneadh 'm feum leat a b' fhèarr dheth,
Bidh cuimhne bhuan air gu h-àraidh
A measg chlann nan Gàidheal gu léir,
Beannaichidh cuid anns gach àl diubh,
'N là ghabhadh earrann is pàirt leat
An tabhairt focail na slàint' dhoibh,
'S a' chànain a b' ionmhuinn leo féin.

VI.

Ach cha n' e fòghlum no pàirtean,
Ciod air bith feum tha, no stà annt',
A rinn co feumail n' ar là thu,
Is do d' shaothair ghràidh a thug buaidh ;
Shaothraich 'm Fear-saoraidh le 'ghràs ort,
—'San t-àm ud, gu fior, gu' m' b' àm gràidh e,
Is bha r' a fhaicinn o 'n là sin,
Gu'n robh 'ghràs dhuit saoibhir is buan.
Cha b' ann an toiseach do shaoghail,
'N tra ghabh thu oifig an Aodhair,
A fhuair thu aithn' air Fear-saoraidh,
'S air saothrachadh 'ghràis ort le buaidh ;
Ach o fhuair thu léirs' air a ghaol-san,
Chuir thu 'n céill e do dhaoinibh,
Is bheannaich Esan do shaothair
Do iomadh aon measg an t-sluaigh.

VII.

Dh'aidich thu féin dhuinn gu saor e,
Gur fìor gu 'n d'chaitheadh gu faoin leat
Iomadh latha dheth do shaoghal
Gun aithn' air an t-saors' bha thu luaidh ;
'S gu 'n cuireadh tu seachad à dh-aonta,
Gu teann, do sheirbhis mar aodhair,
Chum leughaidh leabhraichean faoineil,
D'am mò 'n robh do ghaol anns an uair.
Ach an Ti 'n a mhaitheas a rùnaich
Gu 'n deantadh deas mar fhear-iùil thu,
'N tra bha thu gun eagal gun chùram,
An sin thug e sùil ort 'n a thruas ;
Rinn e do choguis a dhùsgadh,
'S dh'fhosgail gu glan e do shùilean ;
O, thug e t-anam mar spùinn dhuit,
'S b' e sin an tra stiùireadh tu sluagh.

VIII.

Chuir sud gu h-ìosal 's an ùir thu,
Chuir sud gu tric thu gu d' ghlùinibh,
Nis bu tu 'n cìs-mhaoir 'n ad ùrnuigh,
'S dhuit b' i chleachdamh bha ùr sud 's an uair;
Is chunnaic thu nis le do shùil e,
Gu 'm b' leisgean riamh thu gun chùram,
Mu 'n treud gu ionaltradh 'stiùradh
Ach gabhail an rùisg mar do dhuais.
'S tra fhuair thu aithn' air Fear-saoraidh,
'N a ghràs 's 'na chaoimhneas ro-chaomh-san,
Thug sud cridh' tìomhaidh is maoth dhuit,
Is cumadh ro-naomh dhuit 's gach buaidh;
Fhuair thu nis aithn' air na caoraich,
Tearc mar a bha iad, is sgaoilteach,
Is cheangail t-anam an gaol riu,
'S bu ghaol e bha maireannach, buan.

IX.

Och is truagh iad thug an leam ud,
A steach do fhion-lios ar Dé-ne;
Gun ghairm a riamh uaithe féin ac',
'S gun aithn' air an sgeul tha 'd a' luaidh;
Seadh, tha gun aithn' air an sgeul ud,
'N a glòir, 's 'n a toradh 's 'n a h-éifeachd,
'O, cia mar bheathaichear treud leo,
No bhitheas iad feumail do 'n t-sluagh!
Ach thugar Stìopan is Glìob dhoibh,
Is tighean-còmhnuidh mar 's miann leo,
'S tha ac' an àilghios a dh' iarr iad,
Biodh Criosd is a shoisgeul 's an uaigh;
'S ann leam gun teagamh nach ioghnadh
Ged nach éisd caoraich an Tighearn,
An teagasg tioram is blion ac':—
Bha teicheadh riamh aca uath'.

X.

An Sgìre Mhaoilin gu sònruicht',
Nochd am Fear-saoraidh a Ghlòir dhuit :
Is air do shluagh rinn e tròcair,
Le dòrtadh orr' Spiorad nan gràs :
A chuir gu tuireadh is bròn iad,
O bheachd air 'n cunnairt 's an dòruinn,
'S gu bhi gu h-obann a feòraich'
Cia mar gheibh sinn eòlas na slàint' ?
Rinneadh 's an àm ud thu dìleas,
An cur an céill dhoibh na fìrinn,
'S an rathad gu ruigsinn air sìochaint,
O theisteas na fìrinn a mhàin ;
Be sud àm foghair' do rìreadh,
Araon dhuit féin is do d' sgìre ;
A leithid do àm, c' uin a chi sinn,
'N ar sgìreachdaibh tioram is fàs !

XI.

Thàinig á Maoilin gu tuath thu,
Air çuireadh ìslan is uaislean,
A chum a bhi dhoibh 'n ad bhuachaill,
Air an robh, 's an uair ac' mòr fheum ;
Ach leam is cinnt' gu 'm bu chruaidh leat,
Bhi dealachadh riamh ris an t-sluagh ud,
Mar chaoraich 'm fàsach gun bhuachaill,
'S a' mèilich, gu truagh, as do dhéigh.
Gun fhios co thigeadh 'n a t-àit-se,
'N e fear bhiodh tairis is tlà riu,
A bheireadh dhoibh ionaltradh 's àrach,
Air cluainibh tha slàinteil is mèith ;
No 'n e an sionnach borb, làidir,
A sgapadh 'n treud feadh an fhàsach,
Leis 'm bu choma ged bu bhàs doibh,
Ach fàgar an *Stìopan* dha féin.

XII.

'S tra chual thu 'n déigh sin, mar thàrladh,
Nach d' fhuair an sluagh ud ; 'n a t-àit-se,
An neach a mheas iad bhi tèaruint'
Mar bheath' no mar àrach do 'n treud ;
Leam is cinnteach gu 'm b' chràdh leat,
An sgeula brònach a chlàistinn ;
Oir b' iad do chlann san tre ghràs iad,
'S do ghràdh dhoibh idir cha d' eug.
'S chreidinn, gun teagamh, 's an uair ud,
'N tra thugadh gairm o 'n taobh-tuath dhuit,
Gu 'n d' iarradh comhairl' o shuas leat,
Is mar dh' iarr gu 'n d' fhuair thu 'n ad fheum ;
Oir 's ann air comhairl' a' Bhuachaill',
A chuireadh air Sion a suas dhuinn,
Thigeadh do'n teachdair bhi gluasad,
'S gach uair air a stiùireadh leis féin.

XIII.

Bha Sgir' Inbhir-pheotharan aoibhneach
Tra dhealraich 'n reul ud le soills' oirr',
I mar gu 'n teicheadh an oidhch' uaip'
An oidhch' oirr' a luidh, fada, buan !
Bu reannag shoilleir is shoillseach,
Reannag gun smal oirr', gun fhoill innt',
'N Teachdair, a fhuair iad mar roghnaich ;
'N a chaoimhneas thug Dia sud mu 'n cuairt.
'S mur d' thàinig na trom-fhrasan ùrail,
No feartan cumhachd chum dùsgaidh,
Nuas orra nis a bha dlùth dhuit,
'S an ionad ùr 'n robh do chuairt.
'S ann chionn gu 'n d' fhannaich ar dùrachd,
'S gu 'n d' lasaich spiorad na h-ùrnuigh
Is o 'n ghlùn, ma bha i lùbadh,
Nach robh dùrachd a' chridh' a' dol suas.

XIV.

Gidheadh 'n ad theagasg bha éifeachd,
Bheannaich an Tighearn do 'n treud e,
Is ged bu mhìn, och bu gheur thu,
Mar ealtainn ris 'n eucoireach chruaidh :
'S mar thug an Tighearn dhuit léirsinn,
Chuir thu an soisgeul an céill dhoibh
'S bu ghrinn an Gàelig 's am Beurl' thu,
An aithris na sgéile do 'n t-sluagh.
Thaobh do ghlan-fhògluim 's do shuairceis
Bha thu riamh measail aig uaislibh,
Gidheadh cha 'n abair 's cha luaidh mi,
Gur h-ann chionn fuaim aoibhneich do 'sgéil ;
Ach 's ann bha meas aig an t-sluagh ort,
'S aig na fhuair aithn' air an fhuaim ud,
Chionn na sgéil' aoibhneich is bhuadhaich,
A chual iad gu soillear o d' bheul.

XV.

O, chual iad fìrinnean luachmhoir !
Soisgeil na sìth' is an t-suaimhneis,
'N am brìgh, 's 'n an gloin' air an luaidh leat,
Sud t' fhianuis air 'n t-sluagh ud gu léir ;
Sheirm thu dhoibh lagh agus soisgeul,
Is sin gun chlaonadh, gun mheasgadh,
'Fàgail gach anam gun lethsgeul,
Nach gabhadh ri teisteas ar Dé.
Thugadh dhuit tàlann, mar shaoil mi,
'S theireadh àireamh measg dhaoin' e
Bhi labhairt gu tlà is gu caoin riu,
Air 'n do shaothraich gràs measg an t-sluaigh :
Seadh, labhradh tu 'n tairisneachd chaomh riu,
Mar neach 'n ad anam thug gaol doibh,
'S bheireadh tu 'n lòn do gach aon dhiubh,
Araon eadar chaoraich is uain.

XVI.

Bu tu an labhairteach ùrail,
'N tra sheasadh suas thu an Cùbaid ;
Bhiodh smachd, is cudthrom, is cùram
R' a thuigsinn o d' ghnùis anns an uair ;
An guth bu bhinn', ach bu chiùin thu,
An cainnt bha thu ealanta, mùirneach,
'S 'n ad theagasg simplidh is cùbhraidh,
'S a' sileadh mar dhrùchd orra nuas.
Bu mhìn, 's bu mhaiseach, is b' àillidh,
Riamh thu mar fhear-tigh' ann ad fhardoich,
Bu tu an companach gradhach,
'S am pàrant ro-ionmhuinn is caomh ;
Bu cheangailt' riamh ann an gràdh thu,
Ri bochdaibh Chriosd air mhodh àraidh,
'S tra chitheadh tu aon do na Bràthraibh,
Air t-eudan àillidh bhitheadh faoilt.

XVII.

Ach bha do shiubhal 's do ghluasad,
'S do chaitheamh-beath' fad do chuairte,
'N an dearbhachd shoilleir do 'n t-sluagh ud,
Air a' bhuaidh bh' aig do theagasg ort féin.
Is mòr a' mhais' air an fhìrinn,
Bhitheas am fear-teagaisg ag innseadh,
Tra tha a shiubhal co-shìnt' rith',
Bithidh 'n tuilleadh brìgh dhuinn 'n a sgeul.
Bu sheasmhach, dìleas an Cléir thu,
Air taobh na fìrinn bhiodh eudmhor,
'N aghaidh gach neach bheireadh beum dhi,
No do 'n treud a choisneadh le Criosd :
Ach an déigh chùig bliadhna deuga,
O ghabh thu cùram an treud ud,
Chaidh thu gu deas, a thaobh t-euslain,
'S cha d' phill o Dhun-Eidin thu riamh !

XVIII.

O, gu 'n deònaicheadh an t-Ard-Righ,
Am mòrachd ion-mholt' a ghràidh dhuinn,
Na frasan ùrail is gràsmhor,
Gu pailt ann ar là leigeadh nuas ;
A thogadh aognaidheachd bàis dhinn,
A' ghoirt 's a' chaoil dheth ar cnàmhaibh,
'S a dheanadh ar Sion dhuinn àillidh,
Air an do luidh fàsalachd bhuan.
A bheireadh peacaich do rìreadh,
Tre bhioradh shaighdean na fìrinn,
Gu bhi a' glaodh, "Ciod a ni sinn,"
Chum dol as o dhìteadh do-luaidh ?
Is gu bhi glacadh na Rìoghachd,
Le 'n uile neart agus dhìchioll,
'S a' dùnadh ri Slànuighear prìseil,
Gu bràth tha do-innseadh 'n a luach !

# AN ROIMH-RADH.

---

Chuireadh na Rainn so ri chéile air son Teachdair urramach, 'ris an robh mòr-cheangal aig an ùghdair, o'n cheud là riamh a chual e a theagasg—a nis o cheann fagus do dhà-fhichead bliadhna. 'S e a bhàs a bhi tighinn tric f' a chomhair 'inntinn, agus a toirt gu a chuimhne buadhan an fhir a dh'fhalbh, a ghluais idir e gu an cur ri chéile. Bu toigh! le Ughdair a' Mharbhrainn bhi smuaineachadh air a charaid a nis nach faicteadh e tuilleadh; agus bu toigh leis am bròn a bha na smuaintean s' a' toirt 'n an cois. Dhoibh-san a chuir eòlas air an teachdair féin, bithidh e soilleir gu 'm bheil na chuireadh sìos anns na rannaibh so, 'teachd fad an déigh làimh air na dh' fheudadh bhi air a ràdh m'a thimchioll; oir gun teagamh, bha "a chliù, 's an t-soisgeul, feadh nan Eaglaisean uile." Ach gèarr mar tha iad air a' chliù sin a bhuineadh dha, agus a fhuair e, araon an tuath 's an deas; agus neo iomlan mar tha iad air iomadh dòigh eile, chuireadh a nis a mach iad, air iarrtus càirdean an teachdair', agus cuid eil' aig an robh dlùth-cheangal ris, am fad 's bu bheò e. Agus 's i dùrachd an Ughdair gu 'm biodh iad air am beannachadh dhoibh, agus do iomadh a thuilleadh orra-san—ach gu h-araidh do 'n mheud leis am bu mhiann bhi a' cuimhneachadh cliù, is teagasg, is beusan, an teachdaire o 'n do chual iad gu tric an fhuaim aoibhneach—ach a nis nach cluinn iad tuilleadh—agus is e am bròn co beag feum 's a rinn iad deth, 'n uair a bha e aca, agus a theangaidh a nis 'n a tosd fo sheul a' bhàis!

E. D.

# FOCAL IOMRADH

AIR

# MR. ROBISON URRAMACH,

D' AN RINNEADH AM MARBHRANN A LEANAS.

---

Tha uiread air a chur sìos 's a' Mharbhrann féin, nach ruig sinn a leas mòran tuilleadh iomraidh mu a chliù a chur sìos. Dhoibh san do nach b' aithne an duine caomh, urramach so, cha 'n 'eil againn ach ar fiannis a' thoirt, nach 'eil aon ni 's a' mharbhrann, ach ni a dh' fhoillsicheadh 's a chaidh a dhearbhadh, gu soilleir, farsuing, 'n a chaithe-beatha, 'n a theagasg, 's 'n a shaothairibh gràidh, 's an fhìon lios. Feudaidh an t-ùghdar, gun teagamh a ràdh, mar thubhairt bàrd àraid ann an co-dhùnadh marbhrainn a rinn e do dhuine measail,—"Cha do luaidh mi mu 'n duin' ud, ach buaidh a chunnaic mo shùilean."

Rugadh Mr. Eoin Robison, 's a' bhliadhna 1758, ann an *Achanahalraig*, dlùth air Caisteal Gordan, an Siorramachd *Bhainbh*. Fhuair e cothrom sgoile ann an làithibh 'òige; agus thog e a chuid ionnsuchaidh gu h-ealamh. Fhuair e bhi 'n a mhaighstir-sgoile 's a' bhliadhna 1778; agus chuir an Comunn urramach an Dun-éidin e, 's an dreuchd so, do Sgireachd *Far*, ann an Siorramachd *Chataibh*, gu àite d' an ainm *Ach-a-nis*, am bràighe na sgìreachd sin. Cha robh e ach ùine ghoirid 's an dreuchd, agus 's an àite so, gus am faca ministeir tuigseach 's a' choimhearsnachd, ga 'm bu duìn' òg e air an

do bhuilich an Tighearn tìodhlacan agus·comasan inntinn a bha neo-àbhaiseach. Agus mhisnicheadh e leis a' mhinisteir sin, agus le ministeiribh eile ann an Cléir *Thunga*, gu dol air aghaidh ann am fòghlum, agus amharc ri dreuchd na ministreileachd. Cha ruig sinn a nis air iomradh pongail a thabhairt mu 'n àm, no mu 'n dòigh àraid 's an do thoilich an Tighearn obair nan gràs a thòiseachadh 'n a anam ; ach a mhàin làn-dearbhachd bhi againn gu 'n do thòisicheadh ann i, an làithibh 'òige, agus gu 'n do dhearbh a chaithe-beatha sin, anns gach ceum. Cha b' i gairm dhaoine a mhàin a fhuair e ; agus dhearbhadh sin gu pailt, leis an tomhas mhòir agus fharsuing 's an d' aidich an Tighearn a sheirbhis an déigh sin. An déigh dha feitheamh air meadhonaibh an fhòghluim iomchuidh ann an Oil-thigh Dhun-éidin, fhuair e comas searmonachaidh 's a' bhliadhna 1788, agus air an ath-bhliadhna ghairmeadh e gu bhi 'n a fhearteagaisg do choimhthional *Acharainidh*, ann an *Gallaobh* —cha b' Eaglais Sgìreachd i sin, ach àite Gàidhealach am bràighe na dùthcha sin, far an robh e 'n a *Mhissionary*. An déigh dha bhi mu chùig bhliadhna 's an àite sin, fhuair e an ath ghairm gu dol do chèarna eile do 'n fhion-lios—*Eirioball*, ann an *Dùthaich Mhic-aoidh*, far an robh aige bhi a' searmonachadh do thrì coimhthionalaibh, an Sgìreachd *Thunga*, an Sgìreachd *Dhiùirinis*, agus an Sgìreachd *Eadar-a-chaolas*. Agus an ceann chùig bliadhna a ris, fhuair e an ath ghairm, o 'n choimhthional Ghàidhealach ann am baile *Bhòid*. Shaothraich Mr. Robison 's a' choimhthional sin mu aon bhliadhna deug ; agus fhuair e an ath ghairm an déigh sin, gu Sgìreachd *Chinne-ghiùbsaich*, am *Bàideanach*, far an do bhuanaich e 'n a shaothairibh, mu ùine chùig bliadhna deug, gus an d'fhuair e gairm an Ard-mhaighstir dol dachaidh ; air a' cheathramh là do mhìos meadhonach an earraich, 's a' bhliadhna 1825.

Tha aon ni sònruichte r' a amharc air, ann am beatha an duin' urramaich so,—mar fhuair e co iomadh gairm, agus co iomadh atharrachadh a thaobh ionadan a shaothrach, ann an seirbhis an t-soisgeil. Agus ged tha so

ri amharc air 's a' choitchinn, mar ni nach tigeadh do 'n Eaglais no do a luchd-teagaisg bhi an geall air gidheadh, feudar a ràdh le saorsa, nach b' ionann Mr. *Robison* agus iomadh duin' eile. Agus ann an amharc air a' chùrsa 's an do ruith e rè làithean a chuairt; bha, agus tha fathast, comharraidhean sònruichte air an tabhairt, gu 'n robh obair àraid aig an Tighearn r' a dheanamh leis, anns gach àit agus cèarna far an do shaothraich e. Bu duine Mr. *Robison*, a bha a' tighinn beò do rìreadh, am fagus do 'n Tighearn. Bha a sheasamh aige ann an comhairle an Tighearn. Tha a rùn-san aig an dream d' an eagal e gu fìor: agus bha sin r' a fhaicinn air an duin' urramach so. Ged bha an Soisgeul air a shearmonachadh roimh dha dol ann, anns a' cheud dà àite far an do shaothraich e, chunncas ath-bheothachadh iongantach air obair an Tighearn, an déigh dha dol ann. Agus fhad 's a thoilicheas an Tighearn a shoisgeul glòrmhor féin a chumail air chois, agus fianuisean dha féin a measg an t-sluaigh, cha di-chuimhnichear gu bràth, teagasg agus saothar agus cliù Mhr. *Robison.* Tha iad fathast r' am faotainn anns na cèarnaibh ud mu thuath, gu 'n aithnicheadh tu air an gnùis, ri luaidh ainm an duine bheannaichte so, gu 'n do chuir an Tighearn do rìreadh buaidh dhoibh-san 'n a theagasg. "Seadh, tha an Spiorad ag ràdh, chum gu 'm faigh iad fois o 'n saothair; *agus leanaidh an oibre iad.* Agus ged nach b' i sin beachd an t-saoghail, cha ghearain teaghlach a' chreidimh gu'n abradh sinn e,—a thaobh an dà choimhthionail mu dheireadh, far an do shaothraich Mr. Robison,—nach robh an Soisgeul, gu fallain no gu soilleir air a shearmonachadh 'n am measg, gus an do stiùir an t-ard-bhuachaill Mr. *Robison* d' an ionnsuidh, agus sinn air slighe nach b' aithne dha féin, gus an d' rainig gach gairm dhiubh sud fa leth e; agus an sin, gu 'n d' fhuair e breithneachadh gur h-ann o 'n Tighearn a bha iad. Eadar e féin agus an coimhthional ann am baile Bhòid bha ceanglaichean ro-dhlùth, fo bhannaibh an t-soisgeil. Bu "lochrann làsarach agus dealrach e," cha b' ann a mhàin 's a' choimhthional sin féin, ach air

feadh nan cèarnan timchioll: agus ged b' iomadh sàruchadh a fhuair e, eadhon o luchd-dreuchd Eaglais a bha coimheach, bha an Tighearn 'g a aideachadh ;—bha an fhianuis aige-san ann féin ; agus tha fianuis fathast a' leantuinn a shaothrach. Mu thimchioll a shaothrach agus mar dh' aidicheadh e ann an Sgìreachd *Chinneghiùbhsaich* —cha tig dhuinn labhairt gu farsuing; ach ann am focal, a ràdh, gu 'n robh an Tighearna maille ris. Tha iad fathast a làthair 's an Sgìreachd agus air feadh na dùthcha sin, a dh' aidicheas, gu 'm b' e là an sonais dhoibh, an là, 's an d' fhosgail an Tighearn dorus dha gu a thighinn 'n am measg :—tha ; anama, agus tha dòchas nach ainneamh iad, d' am bi a chuimhne blasda, fhad 's a chaomhnas an Tighearn iad 's an fhàsach. Aidichear leo-san, gur h-e an Tighearn a chuir ann e.

Bu duine Mr. Robison, gu 'm b' ainneamh a leithid, air iomadh dòigh. Cha tuilleadh 's a' chòir dhuinn a ràdh, gu 'm b' urramach e eadhon a measg nan urramach ! Bha a chomasan, eadhon mar thìodhlacaibh nàdurra, àrd, foghainteach, bunaiteach, farsuing. Agus 'n uair dh' analaich an anail bheò orra sin ; 'n uair dhealraich an solus a stigh orra, 'n uair bhaisteadh le *teine* iad, mar a rinneadh do rìreadh ; an sin, b' àillidh agus bu chumhachdach an t-inneal a dh'ulluich gràs, air son na seirbhis a chum an do ghairmeadh e. Gun a dhùthchas bhi Gàidhealach, b' fhianuis do na tìodhlacaibh a a chaidh a bhuileachadh air, mar choisinn e a' Ghàelig ; gu 'n d' fhuair e a leithid do ghreim oirre, eadhon mar chànain, nach aithnicheadh duine 's am bith nach b' i a chànain mhàthaireil, dhùthchasach i. 'S i eadhon bu roghnaiche leis féin : agus bha iomadh, d' am bu choimhdheis am focal éisdeachd anns a' chànain so no 's a' Bheurla, leis am bu roghnaiche Mr. Robison èisdeachd 's a' Ghàelig. Agus b' e féin aig an àm cheudna idir nach do chaill a chuid Beurla, ach a dh' fheudadh a labhairt ri righribh. O thùs na réise a ruith e, 's ann a thàinig Mr. Robison a mach, ann an treunad neirt. Gheibhteadh 'n a theagasg saoibhreas do bhlasdachd nan gràs. Bha bunaiteachd, soilleireachd, farsuingeachd,

agus ùghdarras r' am faotainn 'n a theagasg, a bha iongantach, ainneamh r' am faotainn. Bha tomud, brigh, agus farsuingeachd tuigse ann an cuartachadh 's ann an cuimseachadh nithe spioradail, ann an togail inntinn an Spioraid 's an fhocal ; bha so uile ann a leithid do thomhas air a bhuileachadh air, agus nach robh, theireadh tu, focal a labhradh e, nach seasadh air a bhonn féin : ach cha b' ann ! ach air bonn neo-ghluasadach na firinn a sheasadh 's a dhealraicheadh iad, ann am maise 's an sgèimh na fìrinn, mar tha i sin ann an Iosa Criosd. Chiteadh gu soilleir, gu 'n d' rinneadh 'inntinn do rìreadh 'n a h-ionmhas a bha saoibhir. Ann an sgoltadh 's ann an mìneachadh theagasgan bunaiteach an t-soisgeil, far am bu shoilleir do a luchd-éisdeachd gu 'n d' fhuair e féin fois agus sòlas, bha soilleireachd, teas-ghràdh, mìneachd, agus ùghdarras mar a' co-choiseachadh a chéile : agus e gu dian agus gu dìleas a' trèorachadh a luchd-éisdeachd a chum na Carraige bith bhuain, mar bhrigh agus mar shuim a theagaisg. Ma 's ceadaichte dhuinn sloinneadh na duinealais a thoirt do ghiùlan agus do ghnùis fhir-teagaisg ann an tigh 's ann an seirbhis Dhé, cha b' aithne dhuinn idir, 's cha 'n fhaca sinn, c' ait an robh e mur ! ann an gnùis Mhr. *Robison;* agus so cha b' ann idir mar an-dànachd ; ach fo fhiamh agus eagal diadhaidh, a chìteadh aig an àm cheudna eadhon 'n a eudan cheanalt ;—a thuigse agus a ghràdh araon mar ag iarruidh greim a dheanamh air anamaibh ; agus gu 'm faigheadh e an giùlan leis air falbh o dhìomhanas, 's o thruaillidheachd, 's o dhìteadh ; 's a' foillseachadh a' ghràidh sin, chìteadh a shùil làn, agus cha b' ainmig a shileadh iad. Ach 's ann gu sònruichte, ann an co fhaireachduinn ri cloinn na h-ath-bhreith, 'n an àmhgharaibh agus 'n an anmhuinneachdaibh, a gheibhteadh araon a chaomhalachd, a dhìlseachd, agus a ghràdh, ann an spàirn cleachdaimh, 'g an gairm, agus 'g an tàlaidh a dh' ionnsuidh ionaid am fasgaidh agus an suaimhneis. Is ann an so, cuideachd, a chìteadh fìor irioslachd agus fìor chaoimhneas, a' cur dreach air a ghnùis a bheireadh fianuis do 'n anam shàruichte, gu 'n robh an duine ud, e féin,

gun teagamh, air ionnlad ann an tobar a' ghràidh shìorruidh, a shuidheachadh aige ann an dearbh uchd a' ghràidh shìorruidh, agus e 'g a mhìneachadh 's 'g a mholadh. B' urramach, agus bu ghràdhach an sealladh, os ceann gach àit eile 's an seasadh e, Mr. Robison, aig ceann bòrd an Tighearn ; a chridhe làn, 'anam mar air a dhòrtadh a mach, ann am briathraibh spioradail, sèimhe, cudthromach, agus e mar ann an làthair a' chroinn-cheusaidh, a' moladh agus a' cliùthachadh an Uain. Is tric a shaoil sinn gu 'n d' fhuair e an sud, air dhòigh àraid, eàrlas an òrain nuaidh, 'n a uchd agus 'n a bhilibh ; agus a spiorad a' géilleadh fo chumhachd a sheallaidh air ionmhasaibh do-rannsuichte gràidh Dhé ann an Criosd. A Mhr. *Robison* urramaich ! chuir Saorghràs an t-urram ort 'n ad latha, gu 'n do thionaileadh a stigh leat na caoraich chaillte gu lìonmhor,—gu 'n do bheathaicheadh an treud leat ; gu 'n d' altruim thu naoidheana an teaghlaich, agus gu 'n d' fhàs iad suas fo 'n ionaltradh, a thugadh dhuit as an leth gu a roinn orra. Agus gu cinnteach b' e sin do shonas 's an fhàsach. T' fhalluinn gu 'n tuit air do chloinn 's air cloinn do chloinne! Gu 'n togadh an Tighearna suas do leithide, ann an àm feuma aobhair an Rùin shìorruidh, 'n ar n-Eaglais.

M. M.

# MARBHRANN

AIR

# MR. EOIN ROBISON.*

I.

THA Bàideanach an diugh fo ghruaim ;
A teachdair' àillidh thugadh uaip' ;
'S e bhi g' a chàradh anns an uaigh,
Thug sgeula cruaidh r'a aithris dhuinn.

II.

Ar leam gu 'n cluinn mi sean is òg,
Air feadh na tìr', ri gul is bròn :
Is dhoibhs' d' am b' àbhaist bhi ri ceòl,
Cha 'n eòl an diugh bhi aighearach.

III.

Cha 'n ioghnadh 'm bròn ud—'s i a chaill
An solus àluinn bha gun fhoill,
Bha tabhairt blàth's dhi agus soills',
Gu tric rinn aobhneach, subhach i.

IV.

An solus chuireadh gean is sùrd,
Air luchd a' chridhe bhriste bhrùit',
Is do 'n fhear-thuruis bheireadh iùl,
A stiùireadh ceart gu Sion e.

* AIR FONN, *Is tu mo luaidh, &c.*, no fonn 's am bith eile' a bhitheas freagarrach. Agus an cois gach rainn fa leth, feudar an Luinneag so a sheinn :—

Far och, is och, is och mo leòn !
Tha fear mo rùin, an diugh, fo 'n fhòid !
Tha fear mo rùin, an diugh, fo 'n fhòid !
'S cha teid air ceòl, no aighear leam !

V.

Ach theich a nis an reannag shoills',
Is dh' fhàg sud Bàideanach fo 'n oidhch ,
Och, dh' fhàg sud Bàideanach fo 'n oidhch
'S a h-aoibhneas phill gu dubhachas !

VI.

'S cuireadh i uimp' a culaidh bhròin,
Oir fhuair i aobhar nis gu leòir,
Och, fhuair i aobhar nis gu leòir !
Is mheud a leòin cha 'n aithne dhi !

VII.

A Mhaighstir ROBISON na h-àill' !
Bu ghoirt am buille dhuinn do bhàs ;
Is iomadh neach do chloinn nan gràs,
Rinn sud ro-chràiteach, muladach.

VIII.

Oir 's tearc iad·b' urrainn domh a luaidh,
Do theachd'ribh treun an Tiomnaidh Nuaidh,
A réir mo bheachds', a thigeadh suas,
Riut féin a'm buadhaibh urramach.

IX.

Bha agad gibhtean aithnicht', treun,
Is buadhan nàduir bha d' an réir ;
Ach thug thu 'm barrachd measg nan ceud,
An tuigse gheur, 's am breithneachadh.

X.

'S a thaobh gach buaidh dhiubh sud gu léir,
Bu chuimseach freag'rach iad r'a chéil :
Gach aon diubh deanamh gnìomh a dreuchd,
'S gu grinn le chéil' ag oibreachadh.

XI.

Is mairg air gibhtibh dheanadh tàir,
Tha teachd a nuas o 'n Ti a's Aird',
Oir ged—dhiubh féin—nach dean iad stà,
Ni cumhachd gràis 'n am beannachd iad.

XII.

Oir feuch, na cnàmhan bha 's a' ghleann,
Bu bheag an stà 's am bladh 's an àm ;
Ach shéid an anail bhlàth, neo-fhann,
Is rinn, gu teann, i 'm beothachadh.

XIII.

Mar sin a thaobh do ghibhte treun-s',
Ged nach robh stà annt, mar dhiubh féin,
Gidheadh rinn cumhachd gràis dhiubh feum,
O 'n là 'n do shéid an anail orr'.

XIV.

Seadh, shéid an anail bheò is bhlàth,
Air t-anam féin, an tùs do là ;
'S mu 'n deach thu steach do 'n dreuchd gu bràth,
Thug Iosa gràs neo-chumant dhuit.

XV.

B'e t-àm—'s an uair ud—àm a' ghràidh,
Tra thuirt e riut, "Bi beò gu bràth ;"
'S tra "thilg e 'thrusgan ort mar sgàil',"
A' dortadh 'ghràis mar thuiltibh ort.

XVI.

'S e sud thug cumadh ceart is gleus,
Do d' bhuadhaibh urramach-s' gu léir ;
Rinn cneasd' iad riamh an obair Dhé,
'S mar iolair speur thug siubhal doibh.

XVII.

Chuir sud ort maise naomh is snuadh,
Nach d' fhàg a riamh thu fad do chuairt ;
O 'n ath-bhreith ghlan, thig toradh buan ;
Is fhuaireadh annads' soilleir sud.

XVIII.

Bu mhòr a' bheannachd dhoibh-s' gu léir,
A rachadh steach do fhion-lios Dhé,
Mu 'n gabhadh iad orr' stiùradh threud.
'S a' cheums' gu 'n leanadh t' eisimplir.

XIX.

Oir ged a bhiodh ac' cuibhrionn gràis,
'N an dol a mach, gu moch, mar b' àill,
Theagamh fathast gu 'n tig an là,
Gu 'm faigh sud sàr, nach aithne dhoibh.

XX.

'S e 'n tomhas gràis, is gibhte treun,
A chunnaic Bràithrean annad féin,
A thug dhoibh comhairl' chur r' a chéil',
A chum na dreuchd—gu t-ulluchadh.

XXI.

'S ged bha do chothrom mò is gann,
Cha robh do dhìchioll idir fann;
Ghrad thog thu fòghlum nach robh gann,
'S do chùrs', gu teann, ghlan-ruitheadh leat.

XXII.

Ach bha m' Fear-saoraidh air do stiùir,
A' fosgladh 'bhealaich dhuit 's an iùil,
Is thug e dhuit-s' bhi leantuinn dlùth,
Gach ceum do 'n iùl a nochdadh leis.

XXIII.

Is dìomhair ròidean freasdail Dhé,
A shuidhich e 'n a rùintibh féin,
'S a' chuan gu minic tha a cheum,
'S e féin a bheir gu solus e.

XXIV.

Co luath 's a dh' fhosgaileadh do bheul,
Chum soisgeul Chriosd a chur an céill,
An àite *leanaban* deanamh sgéil,
'S e theireadh 'n treud* gu 'm b' *Athair* thu.

* Leis an fhocal sin *an treud*, mar tha e air a ghnathachadh an so, agus an iomadh earrann eile do 'n dan, tha r' a thuigsinn, cha 'n e an coimhthional, ach *fior phobull an Tighearna*, 'n am measg.

XXV.

'S mar theireadh iadsan, amhluidh b' fhior;
Oir 's i an obair ort rinn Criosd,
Mu 'n deach' thu steach do 'n fhìonain riamh,
Chuir iomadh bliadhn' a thoiseach ort.

XXVI.

Thug sud dhuit aithne ghlan is gheur,
Air beath' nan gràs, a'm pobull Dhé,
Air chor 's tra chuireadh tu i 'n céill,
Nach robh do sgeul r'a sireadh leat.

XXVII.

Thàinig thu mach mar ghaisgeach treun,
An ainm 's an neart t' Fhir saoraidh féin;
Bu tu an gaisgeach sgairteil, gleust',
Oir rinn e féin do dheasachadh.

XXVIII.

'S e rinn deasaicht' thu is gleust'
Chum lagh is soisgeul chur an céill;
'S gach aon diubh sud 'n a àite féin,
Gun *troimh-a-chéil'*, gun *mheasgachadh.*

XXIX.

Och, b' òrdail, soilleir, sultmhor, réidh,
Dheanadh tu 'n làimhseachadh le chéil',
Ionnus gur neach gun tuigs', gun chéill,
Nach deanadh feum no toradh dhiot.

XXX.

Is thugadh gibht' dhuit, mar an ceudn',
Air samhlaibh diomhar leabhair Dhé,
Bhi deanamh iomraidh ghlain is réidh,
'S bhi nochdadh 'm feum gu soilleir dhuinn.

XXXI.

Seadh, nochdadh mach leat brìgh is feum,
Gach samhl' is cosmhuileachd gu léir,
'S mh asadh iad sud leat mar a' chéis,
'S e 'n seud bha 'n stigh, a leanadh tu.

XXXII.

Ach thaobh gach fìrinn chuir thu 'n céill,
O'n leabhar bheannaicht' ud gu léir,
Bu shoilleir aithnicht' e do 'n treud,
Gu 'n d'fhuair thu féin orr' faireachadh.

XXXIII.

'S maille ri faireachadh is léirs',
Bu mhòr do bhreithneachadh, 's bu gheur,
An nithibh dìomhair Spiorad Dhé,
Oir bha e féin 'n a sholus duit.

XXXIV.

Gu h-àraid anns an t-soisgeul shìor,
Mar ann an sgàthan, soilleir, fìor,
Chunnaic thu glòir is àillteachd Chriosd,
B' e féin a' ghrian a dhealraich ort.

XXXV.

Chunnaic thu 'n sud, le gnùis gun sgàil,
'S e glòir a phears' is glòir a bhàis;
Seadh, glòir a chumhachd is a ghràis,
Is glòir na slàint' a choisinn e.

XXXVI.

'S tra bhiodh tu 'g iomradh glòir na saors',
—Mar thàrladh roimhe so do Mhaois—
Bha cuid, aig uairibh, leis 'n do shaoil,
Gu 'm fac iad t-eudan lasadh leath.

XXXVII.

Is truagh iad chuireas eòlas fuar,
An àit an t-soluis tha o shuas,
'S a ghabhas orr' bhi teagasg sluaigh,
Le luaidh na sgéil nach aithne dhoibh.

XXXVIII.

'S fìor, gu 'm feud eòlas nach bi gann,
Is tomhas fòghluim bhi 's a' cheann,
Seadh, 's feudaidh teanga ealant, theann,
Bhi ac', 's an àm, chum labhairt leo.

XXXIX.
Abair gur guthaich iad ro-bhinn,
'S gur glan tha 'n t-searmoin ac' 'n an cuimhn',
Is air a snaidheadh leo co ghrinn,
'S ged shìnteadh ruinn an locair oirr'.

XL.
Ach cia-mar, idir, ni iad luaidh
Air Soisgeul Chriosd, 'n a ghlòir 's 'n a bhuaidh,
Le tuigse dhuirch, is cridhe cruaidh,
Is coguis thruagh gun mhothachadh.

XLI.
Oir ged ni 'n dall air dathaibh sgeul,
Am maise riamh cha 'n fhac e féin;
'S ged bheirear bruidhinn ás an eun,
Cha tuig e féin na theirear leis.

XLII.
Is mar bha t-eòlas, b' amhluidh t' eud,
'S bu ghrinn a chòrd iad sud r' a chéil';
Bha t' eòlas deanamh mach nan ceum,
Is t' eud, gu teann, bha siubhal annt'.

XLIII.
Is faoin an t-eòlas tha gun eud,
Mar sholus eugnaidh fuar na Ré,
Ach 's mòr an cunnart, mar an ceudn',
Tra ghabhas eud an toiseach air.

XLIV.
Ionnan 's mar luing air chuan gun stiùir,
Le onfhadh gaoith, gu h-àrd, 's na siùil;
'S e 'n cunnart—'n àit' bhi ruith a cùrs',
Gu 'm bris 'n a smùr air creagaibh i.

XLV.
Ach bitheadh eòlas air an stiùir,
Is bitheadh eud mar ghaoth 's na siùil;
'N sin ruithidh 'n long gu réidh a cùrs',
Is stiùirear ceart gu caladh i.

XLVI.

Ach cuiream m' fhianuis air do threud,
Is air na chuala riamh do sgeul,
Mur robh thu dian air taobh do Dhé,
Is eudmhor anns na theireadh tu.

XLVII.

'S mar chaidh thu mach an ainm do Dhé,
Bha esan leat ri fad do ré;
Is feartan tlàth a Spiorad féin,
Mar dhrùchd nan nèamh bha sileadh ort.

XLVIII.

Bu tric a leughtadh ann do ghnùis,
Is tre do theagasg, sileadh 'n drùchd;
Bhiodh deòir na leaghtachd ann do shùil,
'S bu chùbhraidh, glan, na theireadh tu.

XLIX.

Bha 'n dealt ud sileadh ort-s' gu dlùth,
O là gu là, ri fad do chùrs';
'S e sud rinn riamh thu beothail, ùr,
'S a chùm ro-dhlùth ri d' oifig thu.

L.

Is mar fhear-labhairt, 's tu bha gléust',
Ro-ealant', faobharach, is geur,
Sòluimte, sòlasach, is sèimh;
Gun ri do sgeul, bhi fadalach.

LI.

Their iomadh leam-s' e, measg an t-sluagh,
Gu 'n d' fhuair thu gibht' is comas luaidh,
Araon bha taitneach do na chluais,
'S a bhuaidhaicheadh air cridheachaibh.

LII.

Bu tric a fhuair thu pailteas saors',
An deanamh luaidh air nithibh naomh';
Ach fhuair thu ciall bhi 'cleith do dhaors',
'S bhi seirm, gu saor, an t-soisgeul dhuinn.

LIII.

Bha agad innleachd thar nan ceud,
A thaobh gach fìrinn chuir thu 'n céill,
Bhi labhairt sud ri tuigs' an treud,
Is mar an ceudn', ri 'm faireachduinn.

LIV.

Ach 'n àit bhi cumadh focail Dhé,
Ri beachd no faireachduinn an treud,
Nochdadh tu 'm focal dhoibh gu léir,
Mar riaghailt Dhé do 'n fhaireachduinn.

LV.

Ach b' e mo beachd-s' ort, iomadh uair,
Gu 'n robh an fhìrinn bhiodh tu luaidh,
A' tighinn uait-s' le smachd is buaidh,
Nach cualadh leam aig iomadh neach.

LVI.

Oir réir nan nithe bhiodh tu luaidh,
Chìteadh 'n a t-eudan faoilt' no gruaim ;
'S bha sud a' faighinn tuilleadh buaidh,
Air cridhibh 'n t' sluaigh bha feitheamh ort.

LVII.

Is fìor, nach faigh am focal buaidh,
A dh' aindeoin achd an téid a luaidh,
A dh' easbhuidh cumhachd Dhé nan sluagh,
A bhi 's an uair', 'g a chuideachadh.

LVIII.

Ach far 'n do chuair e roimhe féin,
A bhi le 'shoisgeul deanamh feum,
'N sin bheir e deasachadh is gleus,
Do 'n *Inneal,* reir na h-oibre sin.

LIX.

'S tha cuid tre 'm beannaich e an sgeul,
A chionn gu 'n d' chuireadh iad leis féin;
Ach cuid, 's cha dean e leo-san feum,
Oir ruith iad féin, 's cha d' chuireadh iad.

LX.

An cur an t-soisgeil leat an céill,
Gheibheadh am peacach, 's leanabh Dhé,
'S gach seòrs fa leth am measg an treud,
An cuibhrionn féin, mar bhuineadh dhoibh.

LXI.

Ris a' pheacach bhitheadh tu geur,
A cur a chunnairt dha-s', an céill;
'S a' deanamh mach o leabhar Dhé,
A chiont, is fheum air teasairginn.

LXII.

Ach 's tu a thagradh ris gu dian,
A chum a tharruing dh' ionnsuidh Chriosd,
'S a chum a ghlacadh leat mar iasg,
Gun dàil, an lìon a shoisgeul-san.

LXIII.

Bha cuid a shaoil—na 'm b' e 's gu'm b' fhìor,
Gu 'n tugadh nàdur gaol do Chriosd—
Gu 'n tàlaidh' tus iad, le do rian,
Gu miannachadh dol maille ris.

LXIV.

'S tu chuireadh sgaireachduinn ro-gheur,
Eadar an cealgair 's leanabh Dhé,
A' deanamh soilleir dhoibh le chéil',
Gach ceum d' an eadar-dhealachadh.

LXV.

Cha d' chuireadh riamh leat mòr do 'n ùin,
No neart do theagaisg, air a chùis;
Gheibheadh an cealgair uait a chliù,
Ach 's tu nach bitheadh fada ris.

LXVI.

Oir mheasadh leat-s' mar fhìrinn dhearbht',
Gur ionann peacach 's fear na ceilg;
'S gu 'n robh gach neach dhiubh fo'n aon fheirg,
Is sheirmeadh tu an soisgeul dhoibh.

LXVII.

Ach b' e do dhùrachd, air gach dòigh,
Do chlannaibh Dhé, bhi toirt an lòin;
Bhi toirt an sàth, do 'n aran bheò,
A dh' òrduícheadh le 'n athair dhoibh.

LXVIII.

Bu tric chuir sealladh dheth an gnùis,
Gun dàil, air t-anam, fonn is sùrd;
Bhiodh deòir an aoibhneis ann do shùil,
Is faolt' do ghnùis a' lasadh riu.

LXIX.

'S tra rachadh steach thu 'n ceann na sgiùil,
'N sin chìteadh beothachadh 's gach sùil,—
'N sin chìteadh aighear air gach gnùis,
Mar ùraileachd an earraich orr'.

LXX.

Ach 's tu a labhradh riu gu caoin,
Mar neach bha ceangailt' riu an gaol;
'S bu tric f' an comhar fhuair tha saors',
A' sgaoileadh mach dhoibh t'fhaireachduinn.

LXXI.

Cha b'e do thlachd, mar chuid 's an là,
Bhi lot' no bruanadh chloinn' nan gràs,
No rùsgadh 'n laigsean 'm fianuis chàich,
'S a' tabhairt sàthaidh leth taoibh dhoibh.

LXXII.

Ach labhradh tu ri cor gach seòrs',
'N am measg-san uile thugadh beò,
A réir gach cneadh bhiodh orr' is leòn,
Is b' eòl duit ciod a theireadh tu.

LXXIII.

—Labhradh tu ris an anam leònt',
Gu caomh, 's gu tairis, mar bu chòir,
G 'a sheòladh, air son neirt is treòir,
Gu Leighich glòrmhor Ghilead.

LXXIV.

—Labhradh tu ris an anam fhann,
A' toirt dha misneich nach bu ghann,
'S cha shaoilteadh nis gur h-e a bh' ann,
Ged 's gann gu 'n robh an anail ann.

LXXV.

—Labhradh tu ris an anam sgìth,
A' cur an céill da fois is sìth,
'S a' tabhairt sgeula dha mu 'n tìr,
Anns nach 'eil sgìos no an-shocair.

LXXVI.

—Labhradh tu ris an anam thruagh,
D' an cràdh 's d' an gearan cridhe cruaidh,
As-creideamh, 's fàsaidheachd ro-bhuan,
Gun bhuaidh aig lagh no soisgeul air.

LXXVII.

D' am faireachadh—ma fhuair e gràs—
Gu 'n shearg gach toradh bh' ann is blàth,
Ach tre do theagasg tairis, tlàth-s'
Bhiodh coslas blàthan fathast air.

LXXVIII.

—Ach labhradh tu ri cloinn a' bhròin,
'S ri bochdaibh Shioin do gach seòrs',
Is sheinneahh tu—'s ann duit a b' còl,
An ceòl a dheanadh subhach iad.

LXXIX.

—Sheinneadh tu'n ceòl a chuireadh fonn,
Air cridhibh airsnealach is trom,
Is ris an deanadh 'n t-anam fann,
Seadh, danns' s' an àm gu h-aighearach.

LXXX.

Bha agad toiseach air an treud,
An doimhneachd faireachduinn is léirs',
Is labhradh tu gu soilleir, réidh,
Ri cor, is feum, gach anam diubh.

LXXXI.

Ach ris an anam bhochd bha 'n sàs,
Is, mar leis féin, an deigh chàich,
Bha annad truacantas neo-ghnàicht,
'S cha 'n fhàgadh tu air dheireadh e.

LXXXII.

Oir tra théid ainmhidh fòdh' a'm blàr,
Cha 'n e bhi leagadh air nan stràc,
A bheir a chaoidh e as an t-sàs;
'S ann dh' fhàgas sud gun tapadh e.

LXXXIII.

Ach spìonar fraoch, is gearrar fàil,
'S cuirear fo 'chosaibh sud gun dàil:
'N sin ni 'n t-ainmhidh bochd ud spàirn,
Is sud, 's a' bhlàr, 'n a sheasamh e.

LXXXV.

Tha cuid chaidh dheanamh ealant', gleust',
Air lagh is soisgeul chur an céill;
Is cuid, d' an gibht' bhi deanamh sgéil,
Air coraibh geur na faireachduinn:

LXXXV.

Ach 's e mo bheachd-sa, na fhuair léirs',
Gu 'n aidich leams', 's gu 'n cuir an céill,
Gu 'n robh gach buaidh dhiubh sud le chéil',
'S ann annad féin a' coinneachadh.

LXXXVI.

Bu chòmhnard, seasmhach, thu 'n ad ghluas'd;
Bu chiallach, faicilleach, 's bu stuam;
Seadh, b'fhaoilteach, fearail, thu, 's bu shuairc';
'S cha chuireadh gruaim ach peacadh ort.

LXXXVII.

Cha d' leig thu as do shealladh riamh,
Gu 'm bu tu Oglach 's Teachdair Chriosd;
Is choisinn sud duit meas is fiamh,
'S gach cuideachd riamh 's an suidheadh tu.

LXXXVIII.

'S bu mhòr a' mhais e air do sgeul,
Gu 'n robh do ghluasad riamh d'a réir ;
'S bu ghrinn a chòrd iad sud r' a chéil'
Mar cheum is làmh a' chuireadair'.

LXXXIX.

Gun teagamh, bheannaich Dia nan gràs,
Gu saoibhir pailt do shaothair ghràidh ;
Bidh iomradh oirr' ri fad ar là,
Is cluinnidh 'n t-àl nach d' rugadh uimp'.

XC.

Is iomadh anam fhuair dhi feum,
'S a chuireadh o 'm faireachadh 'n céill,
Gu 'n robh, gun teagamh, cumhachd Dhé,
'Cur éifeachd bha neo-chumant' innt'.

XCI.

B' e Criosd gu sònruicht' brìgh do sgeòil ;
'S ann air a cheann-san 'chuir thu 'n crùn ;
'S o thug thu dha-s' a' ghlòir s' an cliù,
Thug esan gnùis do t' obair-san.

XCII.

Is chuir e comain ort, 'n a ghràdh,
A chum do sholus riut gu slàn,
A riamh gu àm, is uair, do bhàis ;
'S e sud 'n tra smàl a' choinneal as.

XCIII.

Tha luchd an fhòghluim 'cur an céill,
A thaobh na gealaich is nan reul,
Gu 'm bheil an solus ac' o 'n ghréin.
Tra tha i féin a 'm folach uainn.

XCIV.

Bha thusa soilleir, glan, mar reul,
A' tabhairt soluis fad do ré ;
Ach bha do sholus-san gu léir,
O neart na gréin' a dhealraich ort.

XCV.

Ach tha thu nis 's na speuraibh shuas;
Oir 'n reul chaidh as an t-sealladh uainn,
'S ann 'dhealras i le tuilleadh buaidh,
An speuraibh buan na bith-bhuantachd!

XCVI.

Seadh, dealraidh si le barrachd soills',
'S na speuraibh ud nach faic an oidhch';
'S na speuraibh chaoidh nach faic an oidhch',
Thaobh soills' na gréine maireannaich!

XCVII.

Do d' thaobhs' cha dean sinn gul no bròn,
—Na 'n rachadh leam, 's e dheanainn ceòl—
Oir 'm bàs bha dhuit-s' 'n a bhuannachd mòr,
'S co dheònaicheadh gu 'm pilleadh tu?

XCVIII.

Ach ged bu bhuannachd dhuits' am bàs,
Dhuinne bu chall e, 's b' aobhar chràidh:
Oir ann ar Sion rinn e bearn,
Nach slànaichear an cabhaig dhuinn.

XCIX.

Abair gu 'm faighteadh neach 's an uair,
A sheirmeadh 'n soisgeul glan do 'n t-sluagh,
Ach c' àit àm faighteadh, 'n deas no 'n tuath,
S e *Maighstir buadhach Robison?*

C.

Cha 'n ioghnadh cridhe gort is fann,
Bhi aig do bhantraich, is do chlòinn,
Is bròn nach dealaich riu gu teann;
Oir dhoibhs' bu *Cheann nam beannachd* thu.

CI.

Ged fhuair do bhantrach iomadh bliadhn',
Do d' chomunn brìgheil, blàth, is dìon,
'S e theireadh i umad aig a' chrìoch,
"Nach lughad pian an dealachduinn."

CII.

Ach cuireadh iadsan uil' an dòigh,
Ann am Fear-saoraidh, thug an leòn,
'S thug esan dhachaidh uath' gu glòir ;
'S fa-dheòidh bithidh iadsan maille ris.

CIII.

Air feadh gach àit an robh do chuairt,
—Oir bha ort meas an deas 's an tuath—
Bithidh do bhàs 'n a naidheachd chruaidh,
A measg gach sluaigh bha taghal ort.

CIV.

Bithidh pobull *Ghall*, is *dhùth'ch Mhic-Aoidh*,
Is *Eilein Bhòid*, gu léir ri caoidh ;
Ach *Baideanach*—ciod nis a ni ?—
Bu ghorta dhise 'n t-saighead ud !

CV.

Tha iomadh innt-se 'n diugh ro-chiùirt'
A chionn nach faicear leo do ghnùis,
'S nach cluinn iad tuilleadh, 'n inneal-chiùil,
'S a' *chùbaid* 'chuireadh aighear orr'.

CVI.

Tha cuid dhiubh dh' aidicheas ri 'm beò,
Gu 'n robh iad uair-eigin 's a' cheò,
Is gur h-e teagasg grinn do bheòil-s',
Thug eòlas air an t-soisgeul doibh.

CVII.

Is och, a chuideachd—'s goirt an nì,
Bhi faicinn naoidheanan dol dìth!
'S am beul bhi spìonadh mach na cìch,
Tra shìneadh iad air taghal rìth'!

CVIII.

Ach as na naoidheanaibh ta fann,
Dia gu 'n gabh cùram anns an àm!
Gu 'n nochd e tròcair dhoibh nach gann
S gu 'n roinn e féin an t-aran doibh!

CIX.

'S gu 'n deònaich e bhi pailt 'n a ghràs,
Do 'n teachdair chaomh tha nis 'n a t' àit';
Gu 'n dean e feumail e 'n a là,
'S gu h-àraidh dhoibhs' 'n a *Bhan-altruim!*

CX.

Tha cuid fhuair naigheachd chruaidh do bhàis,
Mar shaighead geur dol annt' an sàs,
A' ruigsinn steach gu smior nan cnàmh,
'S a' gabhail tàimh ro-mhaireann annt'.

CXI.

'S e th' ac'-sa 'm bròn nach tiormaich trà,
Cha 'n ann mar bhròn no tuireadh chàich,
Ré tamuill dh' éireas suas gu h-àrd,
'S cha luaith' a bha—no shiubhail e.

CXII.

Ionnan 's mar dhrùchd na h-oidhch' air sliabh,
Ri maduinn chiùin, mu 'n d' éirich grian;
Ghrad-theich e mar nach robh e riamh,
Tra thilg a' ghrian a gathan air.

CXIII.

Mar sin ni cuid, ré tamuill bròn;
Ach coinnicheadh aighear riu is ceòl,
'S gach ni a thaitneas ris an fheòil—
Sud uath' am bròn! 's cha 'n fhaighear e.

CXIV.

Ach feuch, an t-uisge frasach, trom,
Cha ghabh e tàmh mar sud air thom;
Ach théid e domhain anns an fhonn,
'S mar 's doimhne, 's ann a's maireannaich'.

CXV.

Mar sin aig cuid, tha 'm bròn-s' a' fàs,
'N uair tha e teireachduinn aig càch;
Is 's e bhi teireachduinn aig càch,
Tha tabhairt sàthaidh leasaich' dhoibh!

CXVI.

S o chualadh leam-s , an tùs mo là,
Do theagasg buadhach, cùbhraidh, tlà,
Thug thu am barrachd dhomh air càch,
Am measg nam bràithrean urramach.

CXVII.

A'm aignibh 'n uair sin, fhuair thu àit';
'S cha deach' thu asd' ri fad do là,
'S o thugadh dhachaidh thu le bàs,
Tha t-àit-se fathast falamh annt.

CXVIII.

Ghlan chreid mi gu 'n robh ceangal dian
Aig m' anam riut, mar theachdair Chriosd:
Ach cha do chreid mi e bhi riamh,
Cho dian, 's an déigh an dealachduinn.

CXIX.

'S na 'm bitheadh ni ann dheanamh nèamh,
Dhomh féin na b' iarrtanaich' na chéil'.
—A mach o chomunn sìor mo Dhé,—
'S e thusa féin bhi romham ann.

CXX.

Chuir iad do dhuslach dlùth do 'n àit'
'S an robh do sheasamh iomadh là;
'S mar bha do bheath', tha nis do bhàs,
Gach Sàbaid deanamh teagaisg dhoibh.

CXXI.

Tha cuid, gun teagamh, a bheir sùil,
Le cridhe trom, is spiorad ciùirrt',
Gu minic, air a' mhìr do 'n ùir,
Tha cùbhraidh dhoibh, o luidh thu ann.

CXXII.

'S nach cluinn mi neach-eigin dhiubh luaidh,
Mar so, ris féin, os ceann na h-uaigh' ;
"Och dh' fhalbh a nis gach dreach is snuadh,
O'n eudan uasal, fhearail ud!

CXXIII.

"Och, cas no làmh an diugh cha ghluais,
Tha iad nan tàmh, fo smachd na h-uaigh' !
Cha labhair beul 's cha 'n éisd a chluais,
'S cha chiuinnear fuaim fir-tuiridh leath'!

CXXIV.

"Tha 'n t-sùil bha soilleir, beò, is blàth,
'S gu tric chuir faoilt' air cloinn nan gràs,
—An t-sùil tre 'n leughtadh 'n cridhe tlàth,—
Fo sheul a' bhàis, 's cha 'n fhosgail i!

CXXV.

"An teangaidh uair-eigin bha gleust',
A' cur an t-soisgeil dhuinn an céill,
Tha nis i ceang'lt' fo ghlas an éig,
'S cha dean i sgeula tuilleadh dhuinn !

CXXVI.

"Och, a luchd-àiteachaidh na h-uaigh !
O 'n d'fhalbh gach àilleachd nis, is snuagh,
'S ann oirbh a luidh an tosdachd bhuan!
O ! c'uin a ghluaiseas idir sibh !

CXXVII.

"Coidlidh an durrag anns an ùir,
Is gabhaidh 'chuileag fois an cùil,
Ri doinninn gheamhraidh 's gaillionn dhlùth ;
Ach dùisgear leis an earrach iad.

CXXVIII.

"Ach c'uin 'thig earrach thogas suas,
Luchd-còmhnuidh thosdach chiùin na h-uaigh ?
O ! c'uin a dhùisgear iad á 'n suain ?
Is fada, buan, an codal e !

CXXIX.

"Eiridh duilleach fathast air ghéig,
Ged 'eil an diugh i lom gun sgèimh ;
Is pillidh grian an astar speur,
An déigh dhol as an t-sealladh uainn.

CXXX.

"Ach c'uin a chithear orr'-san sgèimh,
An diugh tha seargt' fo làimh an éig,
O ! c'uin a thig na gathan gréin',
Bheir éirigh dhoibh o 'n leabaidh ud ?

CXXXI.

"Seadh, pillidh blàth's an déigh an fhuachd,
Is pillidh là 'n déigh oidhche bhuan ;
Ach c'uin a bhriseas là air uaigh,
'S a h-oidhche bhuan theid thairis uaip'?"

CXXXII.

Ach anam !—coisg do thuireadh truagh ;
Oir brisidh fathast là air uaigh,
Roimh 'n teich gu sìor a h-oidhche bhuan,
'S gach gruaim a riamh bha ceangailt' rith'.

CXXXIII.

Is éiridh 'dhuslachsan a suas,
Os-ceann 'n do ghuil thu iomadh uair,
Le tuilleadh àilleachd, mais', is buaidh,
No ged, 's an uaigh, nach luidheadh e.

CXXXIV.

Is Uaigh! lean thus' a mach an diugh do bhuaidh,
Oir fhuair thu cead o Rìgh nan sluagh;
Seadh, imich romhad, lean do bhuaidh,
Is sluig-sa suas na fineachan.

CXXXV.

Ach as do chumhachd na dean uaill,
Oir ged is maireann da, cha bhuan,
Oir, chean', thug Gaisgeach treun nam buadh,
A mach a' bhuaidh gu suthainn ort.

CXXXVI.

Is ann-san togar suas a mhairbh,
'N an cuideachd ghlòrmhor—'s iad a sheilbh
'S an teanga tuilleadh cha bhi balbh,
Oir dh' fhalbh gach ni a cheangail iad.

# RAINN

A

# RINNEADH LEIS AN UGHDAIR

AIR A

# THURUS DO EILEAN H-IORTA

ANNS A' BHLIADHNA 1822.

---

AN ROIMH-RADH.—Chuireadh na rainn a leanas r' a chéile, leis an Ughdair ré a cheud thuruis do Eilean h-Iorta 's a' bhliadhna 1822. Anns an Dàn, tha e a' deanamh iomraidh air a' chùram a mothaich e mu staid an t-sluagh, mu'n d' fhuair e gairm dol g' am faicinn. Ach air dha gairm fhaotainn o 'n Chuideachd an Dun-éidin a tha chum sgaoileadh Eòlas Chriosd feadh Ghàidhealtachd na h-Alba, ghabh e a thurus gun dàil. Agus anns an Dàn tha e a' cur sìos mar ghabh an sluagh ris agus ri a shaothair 'n am measg, re ochd-là-deug:—saothair tha e ag earbsadh a bheannaich an Tighearn do chuid do 'n t-sluagh. Bha e o'n uair sin trì chuairt 's an Eilean. Agus bha toilleachas-inntinn aige gach cuairt dhiubh sin, ann bhi fiosrachadh an t-sluaigh. Ach 's ann air a cheud turus a tha an Dàn a' deanamh iomraidh.

# TURUS AN UGHDAIR

DO

# EILEAN H-IORTA.

---

I.

Air toirt leam smuain air an Eilean,
Tha fad o gach fearann mu 'n cuairt;
Ghrad-dhùisg mo chùram 's mo mhulad,
Ri cuimhneachadh cunnairt an t-sluagh.

II.

Tha iad mar chaoraich gun bhuachaill,
A nochdas dhoibh cluaine no iùl;
'S do mhilleadh sìorruidh tha buailteach,
Och, 's cruaidhchasach cianail an cùis!

III.

No mar an luing th' air a luasgadh
Le garbh-thonnaibh cuain, 's i gun stiùir;
Gun fhios ciod an taobh gus an gluais i,
No 'm buail i air creagaibh 'n a smùir!

IV.

An cor mar sin tha ro-bhrònach;
Tha 'd buailteach do dhòruiun gun chrìoch;
Gun neach ann idir bheir còmhnadh,
'S a nochdas an ròd dhoibh gu Criosd.

V.

Abair, tha cùmhnant nan gnìomh ac',
No iarmad, co-dhuibh, dheth 'n an gné;
Is sud an stéidh air an iarr iad,
Gu 'n tugadh an Tighearn dhoibh spéis.

VI.

Ach tha iad bàitht' ann am fiachaibh
'S an gnìomhran 'n an luideagaibh breun;
Is as a' chùmhnant cha snìomh iad,
An deilbhidh bheir dìon dhoibh no sgèimh.

VII.

Thug briseadh 'n lagha 's a' Ghàradh,
Sliochd Adhaimh fo 'n mhallachd gu leir,
Fo chumhachd peacaidh is Shàtain,
Is fo 'n bhàs a bhagradh mar phéin.

VIII.

Am bàs a leag sinn co ìosal,
'S nach d' fhàg againn iarrtus no treòir,
Gu pilleadh chaoidh ris an Tighearn,
Mar thobar an fhìor-uisge bheò.

IX.

Tha againn sùilean—'s cha léir dhoibh;
Is cluasan—'s cha 'n éisd ris a' chòir;
'S cridheachan cruaidh', th' air an seuladh,
Fo chumhachd an Eig—gu ar bròn!

X.

Oir theich, gun dàil, uainn an Tighearn,
'N tra chreid sinn an diabhul 'n a àit;
Is dh'-fhalbh, an sin, a bheath' dhiadhaidh.
Is rìoghaich am peacadh chum bàis!

XI,

'S ann a tha nis sinn mar chnàmhaibh,
A dh'fhàgadh tur-sgaoilteach 's a' ghleann,
Ged thigeadh gu chéil' iad an òrdugh,
Fathast anail bheò cha 'n 'eil annt'.

XII.

Gidheadh, ged a chaill sinn ar comas,
Air obair a dheanamh do Dhia,
Cha ghabhar sin uain mar ar lethsgeul ;
A chòir-san tha seasmhach gu sìor.

XIII.

Oir, 's ann a mhill le ar tòil sinn,
Gach comas a fhuair sinn o Dhia ;
Is thug sinn thairis gu slàn ìad
Do Shatan 's d' a obair gu dian.

XIV.

Is chionn ar ciont' is ar n-eucoir,
Mar thréigeadh leinn Tighearn nan sluagh,
'S nach tugamaid urram no géill dha,
Thàinig binn lagh' Dhé oirnn a nuas ;

XV.

A dh' fhàg e gu léir sinn fo 'n mhallachd,
Gun chòir bhi air beannachd no truas ;
Ach dhruid a suas sinn fo 'n chorruich,
'S fo dhoinninn na feirg' tha do-luaidh !

XVI.

'S am bàs ud luidh air na h-Iortaich
—Oir co a chaidh as uaith fo ghréin?—
Is rinn an cùis-san ni 's measa.
Bhi gun aithne', gun fhios air, iad féin

XVII.

An cor, gun teagamh, is truagh e ;
Gun neach ann a luaidheas an sgeul,
O chian, am Betlehem 'chualadh,
Le buachaillibh faire an treud.

XVIII.

Sgeul a mhòir-aoibhneas do dhaoinibh,
Gu 'n d' thàinig Fear-saoraidh do 'n fheòil,
A chosnadh beath' agus saorsainn,
'Ni 'n saoradh 's an tabhairt gu glòir,

XIX.

'M bheil sinn gun choire 's gun diteadh ?
'S an sluagh ud dol dìth fa ar còir,
Mur seirm sinn soisgeil na sìth' dhoibh,
Mur 'n innleachd tre 'n tigeadh iad beò.

XX.

'S fìor chaidh an àireamh an tainnead,
O thàinig an galar mar sgiùrs,
A thug luchd-cuain leo do 'n Eilean,
Is nach d' fhàg dhiubh fear as an triùir.

XXI.

Ach ged chaidh 'n àireamh an tainnead,
Cha lughad an t-anam 'n a luach :
Tha còrr ann 's cùig-fichead anam ;
'S co chanadh nach air' iad air truas ?

XXII.

Bu cridhe cruaidh mar an ailbhinn,
Nach leaghadh, 's nach fair'cheadh ri'n càs !
Och, gun sgiathaibh a' Cholumain :
'S mi dh' fhalbhadh air iteal gun dàil ;

XXIII.

Ghiùlaininn ocras is cruadal,
Is cunnartan cuain agus gaoith' :
A chionn gu 'm faicinn an sluagh ud :
'S gu'n luaidhinn dhoibh naidheachd na sìth.

XXIV.

An naidheachd ait agus aoibhneach,
Do oighreachaibh ifrinn 's a' bhàis ;
A bheireadh beath' dhoibh, is saoibhreas,
Seadh, oighreachd nach teirgeadh gu bràth.

XXV.

Gu bheil Iehobhah 'n a ghaol duinn,
—'S is gaol e, nach gabh cur an céill—
Ann an Criosd mar ar Fear-saoraidh
A réiteach an t-saoghail ris féin.

XXVI.
Is co nach seirmeadh an naidheachd,
O éirigh gu luidhe na gréin'?
O co, ach esan nach d' fhairich,
'S nach d' aithnich a cumhachd e féin !

XXVII.
Is mòr an t-iomart 's an t-saothair,
Gheibhear aig cloinn-daòin' anns gach àl,
A' tional ionmhasan saoghalt';
'S air 'n ionmhas nach caochail, cur tàir'.

XXVIII.
Théid cuid dhiubh astar air chuantaibh;
S air thurusaibh buan', o nach pill :
A dh' iarruidh ionmhais nach buan doibh,
Is gu 'n luathachadh féin do 'n chill !

XXIX.
C' uime nach bithinn-s' co eudmhor,
'S tha iadsan tha 'ndéidh air an òr?
'N gnothuch gun teagamh ni 's feumail',
Is gu 'n abradh *Reuson*, gu 'm chòir.

XXX.
Seadh, 'ann an gnothach Fir-saoraidh,
A ghràdhaich clann-daoine gu bàs,
Is bheir an saoibhreas nach caochail,
Tra theid saoibhreas 'n t-saoghal 'n a smàl !

XXXI.
Air dhomh mar so bhi fo chùram,
Mu thimchioll na cùis' anns an àm,
Cha b' fhad tra fhuair mi mo dhùrachd,
Le cothrom is iùl gu dol ann.

XXXII.
Oir ris an Tighearn bha m' ùrnuigh
A thaobh meud mo chùraim mu'n t-sluagh;
Gu 'n deanadh Esan mo stiùradh,
Gu ionad mo dhùrachd 'n a thruas.

XXXIII.

Tha cuideachd urramach, ainmeil,
'N Dun-éidin, tha dearbhta 'n an eud,
Is bha riamh feumail, mar dh' earbtadh,
Feadh Ghàidhealtachd Alba gu léir.

XXXIV.

A bha ri dìchioll 's ri saothair,
Gun chlaonadh 'n an eud, no 'n an truas,
A chum eòlas an Fhir-shaoraidh
A sgaoileadh, réir uireasbhuidh 'n t-sluaigh.

XXXV.

Is chionn an truais ris na h-Iortaich,
'S an cridhe bhi fosgailt' d' an càs,
Thug iad dhomh gairm dol do h-Iorta,
A dh' fhiosrachadh cuideachd an àit.

XXXVI.

Seadh, 's a shearmonachadh 'n t-soisgeil
Mar an sin, gun cheist, bh' orr' a dh' fheum
'S gach meadhon, òrduicht' a chleachdamh,
Chum beachd a thoirt dhoibh agus léirs'—

XXXVII.

Cha bu luaith' a thugadh 'n tairgs' dhomh,
Na mheas mi mar ghairm dol n' a thriall;
Sin thog mi—thruis mi—is dh' fhalbh mi,
Ag earbsadh mo chrannchuir ri Dia.

XXXVIII.

Is ged bha aimsir ro-gharbh ann,
Leam shoirbhich an Tighearn, gu fìor;
Dh' ulluich e caidreamh is càirdean,
Gach là dhomh air mhuir is air thir.

XXXIX.

Ach fhuair, fa dheireadh, mi sealladh
Do 'n Eilean,—an sealladh bha uam;
Is thog sud sùrd orm, is ogan,
S do m' spiorad thug togail a suas.

XL.

Ach ge b' e chitheadh an t-Eilean,
'N a sheasamh gu biorach 's a' chuan,
Le a sgorra-chreagaibh corrach,
Is a bheantaibh neo-thorrach gun snuagh;

XLI.

Seadh, le a gharbh chladach uaine,
Is borb-thonnaibh uaibhreach na fairg',
Cladhach gu domhain mu 'n cuairt dha,
Is g' a bhualadh le ionnsuidhibh garg',

XLII.

'S an t-Eilean a' seasamh, gun strìochdadh,
Do 'n t-séisd tha gu h-ìosal r' a bhonn;
Ged tha a shealladh air ciaradh,
Le caitheamh is liath-cheo nan tonn.

XLIII.

Is ge b' e chitheadh an sealladh,
Ris theirinn, gun teagamh, 's an àm,
Gu 'm bu chùis-gheilt dol 'n a choinneamh,
'S nach gabhainn, gun chuireadh dol ann:

XLIV.

Seadh, bu chùis-gheilt e gun teagamh,
Dol fagus, no idir 'n a dhàil:
'S mur bitheadh gairm dhomh o Fhreasdal,
Cha chuirinn mo chos air an tràigh

XLV.

Ach tra tha cuireadh o dhaoinibh,
Mu ghnothuch Fir-saoraidh, 'g ar gairm,
Tha againn aobhar bhi saoilsinn,
Gu 'n gléidh e gu caomh sinn tre 'ainm.

XLVI.

Bu maith bhi siubhal 'n a cheumaibh,
'S e féin a chur romhainn gach là;
Oir cha 'n fhàg e, is cha tréig e,
Na dh'earbas iad féin ris, tre ghràs.

XLVII.

Ach 's an àm ud bha an sealladh,
'N a theagasg ro-shoilleir dhomh féin,
Air Eaglais Dhé air an talamh,
'N a turus gu cala nan nèamh.

XLVIII.

Oirr'-san tha tuiltean a' bùaladh,
'S na tonnan 'g a luasgadh gu garbh
'S tha iad aig uairibh a' bagairt
A sguabadh gu h-obann air falbh.

XLIX.

Ach aon diubh sud cha 'n fhaigh buaidh oirr',
'S cha ghluais iad chaoidh as a h-àit;
Chuireadh gu daingean a suas i,
Air buan-charraig chinnteach nan àl.

L.

Seadh, tha a bunait air carraig;
Is carraig tha domhain 's a' chuan;
Eadhon am Buaidhibh na Diadhachd,
'S an rùintibh tha dìomhair is buan!

LI.

Is cha 'n 'eil cunnart tha 'n dàn di,
No sàruchadh gheibh i 'n a cùrs',
Air nach faigh thairis gu slàn i;
Oir 's e Fear-a-graidh th' air ar stiùir.

LII.

'S am feadh, mar so, bha mo smuaintean,
Air 'n aitreabh o shuas 'gabhail tàimh,
Feuch' sud ri brollach na tìr' sinn,
Is ar bàt' 'g a sìneadh air tràigh.

LIII.

Ach 's gann a chuireadh mo chos leam,
No sheas mi air sgeiribh na tràigh',
'N tra chitheadh tu 'n sluagh ud 'n an teas ruith,
Gun lasachadh, 'tigheachd a' m' dhàil:

LIV.

Is sud gu cas iad cur fàilt' orm,
'S a sìor-chrathadh làmh rium gu léir;
Mar gu 'm biodh aithne sheachd bliadhna,
Gu fior, aig an t-sluagh ud orm féin.

LV.

Ach an trà chual iad mo naidheachd,
Is aobhar mo thigheachd do 'n àit',
Teann mar a ruitheas tein-athair,
Las aighear 's gach eudan gun dàil,

LVI.

Nis an ni dh' iarradh leam, fhuair mi,
'S biodh glòir, gu buan, do mo Rìgh !
Chunnaic mo shùilean an sluagh ud,
Is luaidh mi dhoibh soisgeul na sìth'.

LVII.

Seadh, shearmonaich mi an Soisgeul;
'N am measg san, ré ochd làithe deug;
Sin fòs a Shàbaid, 's a sheachduinn ;
Gun neach dhiubh a sheachnadh mo sgéil.

LVIII.

Sheirmeadh an lagh leam, 'n a àite,
A dh' fhàg sinn fo throm-mhalachd Dhé,
A chionn ar tuiteam an Adhamh,
'S o 'n là sin, ar peacanna féin.

LIX

'S mar dh' fhàg am peacadh sinn buailteach,
Do thruaighibh tha do-chur-an-céill ;
Gun seòl no rathad gu tèarnadh
Mur seasadh, 'n ar àite, Mac Dhé,

LX.

Ach sheas gu toileach 's a' bhèarn e ;
Is dh' àrdaich e 'n lagh bh' oirnn an tòir ;
Thug e do cheartas làn-dhìoladh,
'S air buadhaibh no Diadhachd chuir glòir.

LXI.

Tha 'n t-sligh' nis réidh, agus fosgailt',
Is tha e ro-cheart ann an Dia,
A bhi fìreanachadh pheacach,
Tha creidsinn, gun teagamh, an Criosd.

LXII.

Labhair mar so mi, mar dh' fhaod mi,
Mu innleachd na saorsa, tre ghràs ;
Mu phears' is obair Fir-saoraidh,
Is buadhaibh a ghaoil is a bhàis.

LXIII.

Is ann an seirm a' chroinn-cheusaidh,
Is caoimhneas ar Dé dhuinn an Criosd,
Chitheadh tu 'n cridheachan 'g éiridh,
Mar ri sgeul nach cualadh leo riamh.

LXIV.

'S gun cheist, an naigheachd bha ùr dhoibh ;
'S tra bha cumhachd an Ughdair 'n a lorg ;
Bha cuid a' nochdadh mòr-dhùrachd
'Bhi dùnadh rith'—'s teicheadh o 'n fheirg.

LXV.

'S e searmonachadh an t-soisgeil,
Air teisteas is ùghdarras Dhé,
Is sin gun easbhuidh, gun mheasgadh,
An teagasg a bheannuich 's e féin.

LXVI.

Oir chuir an Spiorad an céill e,
—Is thugamaid geur aire dha—
Gur h-e teagasg a' chroinn-cheusaidh,
A mhàin, cumhachd Dhé dhuinn chum slàint.

LXVII.

'S bha sud, 's an àm, dhomh ro-shoilleir;
Oir 'n trà theirinn sgeul riu mu Chriosd,
Is iomadh sùil bhitheadh sileadh,
Is cuid dhiubh a' tuireadh gu dian.

LXVIII.

Oir cha b' mhuinntir gun chùram,
'S gun dùrachd, ag éisdeachd na sgéil,
Bha 's a' chruinneachadh úr ud :
Gach gnùis chuireadh sud dhuit an céill.

LXIX.

Cha 'n ionnan dhoibh sin 's do iomadh,
Tha fo shileadh 'n t-soisgeil gach là ;
'G am bheil an cruas dol an teinnead,
'S an codal ni 's truim' orra fàs !

LXX.

Mar chuireadh gu minic an céill e,
'S tha fiosrachadh geur air gach là,
An tein' tha leaghadh na céire,
Gu bheil cruas na créidh' leis a' fàs.

LXXI.

'S mur robh ac' fathast mòr eòlas
Air na fìrinnibh sònruicht' chaidh luaidh,
Thaisbeanadh dìchioll, is deòin leo,
Chum togail an eòlais bha uath'.

LXXII.

'S cha chaillinn idir mo dhùil dheth,
Gus 'n dùinear mo shùil anns a' bhàs,
Nach 'eil cuid dhiubh fhuair dùsgadh,
Is cuid a chaidh dhùsgadh fhuair slàint.

LXXIII.

A nis, a shluaigh Eilean Iorta!
Is fiosrach gach aon dhibh gu léir,
Gu 'n chuir mi 'n céill dhuibh Fear-saoraidh,
Is saorsa, troimh 'ainm-san, gu réidh.

LXXIV.

O, gabhaibh uile gu saor ris!
Seadh, gach anam aosd' agus òg ;
Gabhaibh, O gabhaibh gun dàil ris ;
'S bhur 'n anam-na gu bràth bithidh beò!

LXXV.

Mu 'm fac' mo shùilean a riamh sibh,
Bha iarrtus aig m' anam is deòin,
Gu 'n seirminn slàinte, tre Chriosd dhuibh,
Mar an t-sligh' gu sìochaint is glòir,

LXXVI.

Tha 'n latha 'tighinn a dh' innseas,
'N e saoradh no dìteadh bhios ann,
Gu 'n robh mi ré ùin' ann bhur n-eilean
'G ur teagasg mar dh' fheudainn 's an àm.

LXXVII.

'S a nis, mur faic mi sibh tuilleadh,
Mo shoraidh dhuibh uile 's mo ghràdh ;
Is, gu 'm bu slàn dhuibh fa dheireadh,
Aig àm cur na cruinne 'n a smàl !

# IOMRADH AIR BEATHA

A'

# CHRIOSDAIDH LEIS AN UGHDAIR.

---

Rinneadh an Dàn a leanas air duine àraidh d' am b' ainm *Seumas Dòmhnullach,* athair an ùghdair ; neach a bha 'n a chriosduidh urramach, aithnichte 'n a linn. Rugadh e ann an Sgìre Chill-donnain an *Cataobh,* 's a' bhliadhna 1735; no mar theireadh e féin, deich bliadhna· roimh bhliadhn' a' Phrionnsa.—Mu aois dheich bliadhna fichead chaidh e do *Ghallaobh,* do 'n Sgìre d'an goirear Sgìre *Mhiora,* (Reay,) far an robh a chòmhnuidh a' chuid eile d' a làithibh. Ghairmeadh null air Iordan e, 's a' bhliadhna 1830; is mar sin, aig aois cheithir fichead bliadhna 's a' cùig deug!—aois air nach 'eil ach ro-thearc a' ruigsinn!—Mu ochd bliadhna mu 'n do chaochail e dh' fhàilnich a fhradharc e, ach bha a chuimhne, 's a thuigse, 's a chomasan eile, air an cumail ris, gu slàn, gus a' chrìch. Fhuair e aithne air an Tighearn', mar chuala mi e féin ag ràdh, aig aois ochd bliadhna-deug. Agus mar sin fhuair an criosduidh ud turus buan ann am beatha a' chreidimh, mu 'n d'ràinig e Iordan—trì fichead bliadhna 's a seachd-deug!—Bu neach e a thug barrachd air iomadh do chloinn Dhé ann an solus tuigse, ann am geurachd breithneachaidh, ann an caomhalachd cridhe, is ann an anmhuinneachd coguis.—Agus maille riu sin uile, fhuair e tàlann a bha ainneamh, a bhi a' cur an céill a smuainte ann an tearc do bhriathraibh. Bu tearc do rìreadh, is bu taght' a bhriathra anns gach dleasdanas uaigneach no fhollaiseach mu 'm biodh e ; ach bu mhòr am brìgh 's an tomad! Air Di-h-aoine Orduigh, gu minic, aig co-dhùnadh na seirbhis, an tra bhiodh feum air cuimseachd an

ùrnuigh, bhiodh gairm air Seumas!—Goirid an déigh dha tighinn do Sgìre Mhìore, rinn an Teachdair 's an sluagh roghainn dheth, gu bhi 'n a Fhear-ceasnachaidh;—dreuchd air son an do mheasadh e ro iomchuidh. Is choimhlion e dleasdanasan na dreuchd ud fad tuille is dà-fhichead bliadhna, air mhodh a bha taitneach d' an t-sluagh, agus, tre bheannachadh Dhé, feumail do iomadh.—Bha e do nàdur mìn agus tairisneach, is bha e a' nochdadh sin 'n a mhodh labhairt ris an t-sluagh. Is a chionn so, bha cuid a' saoilsinn nach robh e garbh gu leòr riu; agus air do neach àraidh sin a' ràdh ris, "Na 'n rachadh tusa agus mis'," ars' esan. "do 'n bheinn a ghlacadh nan each fiadhaich—thusa le *cuipe* agus mise le badan *coirce*, co againn a' s mò a bheireadh dhachaidh dhiubh? Glac an toiseach leis a' *choirc* iad, agus an sin gabh a' *chuip* dhoibh mar a bhios feum air. Ann an teagasg an t-sluaigh, is fèarr gu mòr a bhi g' an tàlaidh na bhi 'g an gràineachadh." Bu mhòr a mheas air na meadhonaibh follaiseach, Oir bha e a' faicinn gu 'n robh ùghdarras Dhé sgrìobht' orra. Agus ged a bha cuid 'g an tréigsinn, a chionn nach robh iad a' faghail annta na nithe a bha freagarrach ri 'm blas féin, cha b' urrainn esan an eisimplir sin riamh a leantuinn. 'S an tra theireadh cuid dhiubh ris, "a Sheumais, c' arson a tha thu a' fantuinn 's an Eaglais?" Fhreagradh e "Co a dh' iarr oirbhse a fàgail?" "Dh' iarr an Tighearn' oirnn' e," ars' iadsan. "Ro-mhaith; agus aig an latha mhòr 'n uair a chuireas Criosd a' cheist ribhse, their sibh gu 'n d' iarr e féin oirbh an Eaglais fhàgail; ach na 'n robh mis' air a fàgail, is gu 'n cuireadh e a' cheist rium-sa, cha b' urrainn mis' a ràdh gu 'n d' iarr; ach gu 'n d' iarr cuid do 'n phobull orm e." Air dha coinneachadh aig àm air leth, ri mnaoi àraidh a bha dhiubh-san a theich o 'n Eaglais, 's a bha air a meas gidheadh, 'n a mnaoi dhiadhaidh, ach bha do nàdur faobharach, cabhagach; ars' ise ris, "Och, is och! is truagh an là a rug oirnne!—teagasg tioram!—pobull marbh!—moll, moll, moll gun chruithneachd! Dh' fhàg an Tighearn' an Eaglais!" "A bhean," ars' esan,

"tha thus' an diugh a' fasgnadh, agus tha gaoth ro-àrd air an t-sabhal agad; gheibhinnse gràinnean, tha agad-sa a' dol leis a' ghaoith dhe 'n deanainn siol-cur." Chum i gu h-aithghearr a tosd. Ged bu mhòr a mheas air na meadhonaibh follaiseach, cha 'n éisdeadh e teagasg mearachdach; is cha robh sin aige r' a dheanamh 's an Sgire 's an robh a chòmhnuidh. Bha an siosgeul aige ann am fallaineachd.—Chuir an Tighearn' comain air os cionn iomadh, gu 'n do chum e a sholus ris gun smal gus a' mhionaid dheireannaich! 's ann aig dol a mach na h-anail a chaidh a' choinneal ás. Bha e pòsda dà chuairt. A' cheud chuairt mu 'n d' fhàg e *Cataobh.* Chaochail a cheud bhean 's a' bhliadhna 1773. Agus phòs e rìs 's a' bhliadhna 1775. Bha clann aige le gach aon diubh sud; ach cha bheò neach dhiubh a nis, ach an t-ùghdair. B' esan an dara aon do chloinn an teaghlaich dheireannaich.

Chuireadh an dàn a mach ann an trì earrannaibh. Is tha na h-earrannan air an cur sìos 's an òrdugh a 's iomchuidh'.

I. An Criosduidh air a thurus gu Iòrdan.
II. An Criosduidh aig bruaich Iòrdain.
III. An Criosduidh thall air Iòrdan.

Anns a' cheud earrann tha eachdraidh a bheatha air a cur sìos o 'n eòlais a bh' aig an ùghdar air féin. 'S an dara earrann tha an criosduidh féin mar gu b' ann a' labhairt; air iomadh do na nithibh a chuireadh sìos ann, a bhi gu tric air an aithris leis. Agus anns an treas earrann tha e nis a' labhairt ruinn o nèamh.—Bu tric a labhair e mu Iòrdan, mar an amhuinn a bha eadar an fhàsach agus tìr a' gheallaidh—a' ciallachadh le sin, am bàs, 's ann air an aobhar sin tha am focal sin (Iòrdan) air a cho-'cheangal ris gach earrann do 'n dàn.

Gu 'n deònaicheadh an Tighearn' dhuinne bhi 'n ar luchd-leanmhuinn air a' Chriosduidh, agus orra-san uile "a tha, tre chreidimh agus fhoighidin, a' sealbhachadh nan geallanna!" 'S e so dùrachd an ùghdaire d' a thaobh nan uile a leughas an dàn, agus gu h-àraidh a thaobh gach Criosduidh a ta "air an turus gu Iòrdan."

# A' CHEUD EARRANN:

## AN CRIOSDUIDH AIR A THURUS GU IORDAN.

AIR FONN.—"*'Se fulangas mo Shlànuighir.*"

---

I.

Is cuimhne leam, is b' aithne dhomh,
  Am maduinn òig' mo là,
Seadh, daoine treun' is aithnichte,
  A 'm beath 's an cath nan gràs,
A chuireadh 'n crùn gu toilichte
  Air Ceannard mòr na slàint';
'S a chaoidh nach roinneadh 'n onoir ris,
  Ach bheireadh 'n t-ùrram dha.

II.

'S a measg an àireimh bheannaicht' ud,
  A ruith gu glan an réis,
Bha fear, is dheanainn aithris air
  Gu dealaicht' ann mo sgeul;
Is dhomhs' bu chomain sònruicht' sud,
  'S bu deòin leam 'chur an céill
B'e m' athair thaobh na feòla e,
  'S mo chòmhnadh 'n tùs mo ré.

III.

Bha 'n Tighearn dha ro-thròcaireach,
  An làithibh 'òig' gu fìor ;
'Rinn ath-bhreith ghlan, is ghlòrmhor air ;
  'S thug eòlas dha air Criosd ;
A dhòirt a Spiorad Naomh-san air,
  Roimh aois nam fichead bhliadhn' ;
'Chuir seul is sult na naomhachd air,
  Nach d'fheud e chall a riamh.

IV.

Bha buadhan aithnicht' nàduir aig' ;
  Is pàirtean beothail, treun ;
Ach beothail treun mar bha iad sud,
  'S e gràs a rinn dhiubh feum :
'S e sud thug gleus, is cumadh dhoibh,
  Is togail glan ri nèamh :
'S a chuir gu léir air obair iad,
  Mar uisg' air muilionn gleust'.

V.

Ni iomadh uaill á tàlannaibh,
  Is gibhtean làidir cinn :
Ach ciod, mo thruaigh', an tàbhachd-san,
  Gun anail bhlàth bhi annt' !
Ceart ionann 's mar na cnàmhaibh ud,
  Tha sgaoilteach, fàs' 's a' ghleann :
An cnaimh a's mò, cha'n fhèarr e dhiubh
  Na 'm fear a's tàir' a th'ann.

VI.

Ach tigeadh 'n anail chaoimhneil orr',
  O cheithir ghaoithaibh nèimh' ;
Is sud na cnàmhan sgaoilteach ud,
  Gach aon diubh teachd gu chéil'.
'N sin éiridh suas mar armailt iad,
  'S mar an'maibh beò—gu léir ;
Mar sud bidh gibhtean iomraiteach,
  Fo obair ion-mholt' Dhé.

VII.

Ach thug an Tighearn ungadh dha;
—Seadh, ungadh glan nan gràs—
Gun idir a bhi cunntadh ris,
No 'g ionndran na thug dha.
Bha 'n ola chaomh ud drùthadh air,
Mar dhrùchd, o là gu là;
'S gu minic, tomhas dùbailt dhi,
'N tra bhiodh na glùinean sàs.

VIII.

'S bu tric a bha na glùinean ud,
A' lùbadh gach aon là;
Is 'anam faigheil ùrachaidh,
Gach ùin' aig caithir gràis.
Oir thugadh spiorad ùrnuigh dha,
'Chum dlùth e rith', gu bràth,
'S maith 's cuimhne leam gu 'n lùbadh e,
A ghlùin air sliabh is blàr.

IX.

Ach 's e an t-ungadh cùbhraidh ud,
Bha drùthadh air gach àm,
Thug anmhuinneachd is brùiteachd dha,
'S rinn ùrail e 'n a chainnt.
Rinn sud e cneasd 's gach dleasdanas;
—'S bu deas e dol 'n an ceann—
'S an aobhar Chriosd, bu sheasmhach e,
Gun dol a leth-taobh ann.

X.

Gu h-àraidh, 'n dreuchd a' Cheasnachaidh,
'S an d' sheas e, iomadh bliadhn';
Bu dìleas e 's an dleasd'nas ud,
Gun lasachadh no sgìos;
Cha bhitheadh chaoidh e fadalach,
No rag, an ceann a' ghnìomh',
'S cha b' fhurasd duit g' an coidleadh tu,
Fo 'theagasg-san a riamh.

XI.

O, b' èasgaidh anns an dleasd'nas e,
'N tra sheasadh e measg sluaigh ;
A' tabhairt tuigs' is teagaisg dhoibh,
O 'n cheist a rachadh luaidh.
Gun idir bhi 'g an sàruchadh,
Le ceistibh àrd is cruaidh ;
Ach tabhairt teagaisg slàinteil dhoibh,
'S am bitheadh stà, is buaidh.

XII.

Ach thugadh gibht gu sònruicht' dha ;
—'S cha chòir a cleith' 'n ar sgeul—
Gach smuain bhi soilleir, òrdail aig',
'S gu 'm b' eòl da 'n cur an céill.
Bu chuimir, taght', 'n a bhriathraibh e,
'S na thigeadh riamh o 'bheul ;
Ach O, bu luchdmhor, ciallach e,
'S na briathraibh ud gu léir.

XIII.

B' e 'n criosduidh suilbhir, faoilteach e ;
—Biodh saorsa stigh, no cruas—
Tra bhitheadh 'm fianuis dhaoine e,
Cha 'n fhaict' air 'eudan gruaim :
Oir mheas e chaoidh mar fhiachaibh air,
Bhi moladh Chriosd do 'n t-sluagh ;
'S bhi 'nochdadh mach na diadhuidheachd
'N a maise, riamh, 's 'n a snuadh.

XIV.

Bu tric, do chuid, a dh' innis e,
Gu 'n d' shir e sud o shuas,
Bhi cumail eudain shubhaich air,
O 's ceann a' chridhe chruaidh.
'S tha iomadh bheireadh fianuis air,
Mar dh' iarr e sud, gu 'n d' fhuair,
'S gun cheist, rinn sud, 's an fhìonain e,
Ni b' fheumail', riamh do 'n t-sluagh.

XV.

Bu bheag air riamh an lùbaireachd ;
  'S an eudan mhùgach, bhalbh ;
'S na h-osnaidh chneadach, chiùchranach
  Gun sùgh annt' ach an dealbh.
Ach dh'aithn'chteadh 'n anail chùbhraidh leis,
  Seach dùbailteachd is cealg :
Is far am faicteadh bhrùiteachd leis,
  Bu dluth e dhoibh, gu dearbh.

XVI.

Bu shoilleir, geur, a bhreithneachadh,
  Air obair ghlan nan gràs :
Is b'aithne dha an dealachadh,
  Tha eadar beath' is bàs.
Ach b' e a mhiann bhi carthannach,
  An tabhairt breith air càch,
'S bhi fàgail dha-s', d' am buineadh e,
  Bhi deanamh sgaraidh slàn.

XVII.

Cha b' toigh leis riamh bhi fasganadh,
  Le gaoith bhiodh bràs, is dian ;
'S le srannaibh àrd', 's a h-osagan,
  A chasadh 'n cruithneachd sìos.
Bu mhò, gu mòr, bu shàbhailt' leis,
  Bhi fàgail muill 's an t-sìol ;
Na 'n sìol—gu 'n rachadh gràinnean dheth,
  Le moll, gu bràth a sìos.

XVIII.

Ach, thaobh na beatha spioradail—
  Tre chreidimh bha e gluas'd ;
'S cha b' ann air beath' na faireachduinn,
  No 'n t-seallaidh, bha e suas.
'S e CRIOSD, 's an teisteas fìrinneach,
  Tha 'm Bìobull dhuinn a' luaidh,
Bu bhunait creidimh rìreadh dha,
  'S cha b' e gach ni a fhuair.

XIX.

Bu toigh leis riamh, mar theireadh e,
'N a fhaireachduinn bhi beò ;
Ach e bhi beò ; *air* faireachduinn,
Bu bhochd leis sud, mar lòn.
Ach tra bha 'n creidimh seilbheachadh,
Bhiodh doirbheas aig an fheòil ;
Bhitheadh 'n fhaireachduinn a' soirbheachadh,
Is cuirm aic' air a' bhòrd.

XX.

Ach fhuair e 'n creidimh aithnicht' ud,
A dh'oibrich Spiorad Dhé
'S ri Criosd gu dlùth, a ghreimicheadh,
Air barrant' 'fhocail féin ;
A rachadh mach le 'fhalamhachd
A dh' aindeoin air gach éis,
'S nach pilleadh idir dhachaidh e,
Gun naidheachd mhaith 'n a bheul.

XXI.

An creidimh beò, is luachmhor ud,
A fhuair na naoimh a riamh :
A sheas ri aghaidh chruachasan,
'S a bhuanaich gus a' chrìoch.
Nach gabhadh guth no taisbeanadh,
An àit an teisteis fhìor ;
Ach ghabhadh fois 's an teisteas ud,
'S gheibheadh faisg air Dia.

XXII.

'S e 'n creidimh ud a fhuaireadh leis,
Bha buadhach ann-s', tre Chriosd,
Ri aghaidh ciont', is truaillidheachd,
Is buairidhean o shìos :
A sheas gu treun, 's gu maireannach,
Ri cathaibh geur' is dian :
Is ris gach gaoith is doinninn dhiubh,
A shéid air 'anam riamh.

XXIII.

Cha b' choigreach do 'n as-creidimh e,
Mar dh' aidicheadh e féin :
Gidheadh cha tug e caidreamh dha,
'S cha chreideadh e a sgeul.
Ach chuireadh teist a' gheallaidh leis,
Fo choinneamh 'n fhàidhe bhréig'.
'S tra chuireadh, sud 'n a ghealtair e,
Gun chomas fosgladh béil.

XXIV.

Ach riamh tre chreidimh ghluaiseadh leis,
Gu seasmhach, suaimhneach, dian :
Gu faicilleach, neo-bhruaidhleanach
'S gach smuain, is guth, is gnìomh.
Gu h-uaigneach, is gu follaiseach,
Bha chomunn-san ri Dia ;
B' e gràdh is tlachd a phobuill e,
'S b' iad sluagh a chomuinn riamh.

XXV.

Cha d' leig a riamh á 'shealladh e,
Gu 'm b' choigreach is fear-cuairt,
Mar 'aithrichibh—air thalamh e,
'S gu 'n robh a dhachaidh shuas ;
A là gu 'n robh a' teireachduinn,
'S a' giorrachadh gach uair ;
'S gu 'm buineadh dha bhi 'g ulluchadh
Air son a dhachaidh bhuain.

XXVI.

Ged thugadh làithean lìonmhor' dha
—Cùig-fichead bliadhn', ach cùig—
Rè fad nan là 's nam bliadhna ud,
Cha d'fhàilnich riamh a threòir.
Is mar bha àm an dealachaidh,
A' tarruing faisg 'n a chòir,
Bha 'n t-anam, teann, ag abuchadh,
'S fo fhadachd, gu bhi 'n glòir.

XXVII.

S e 'n Tighearn chuir an comain air,
O choinnich ris e 'n tùs ;
A chum a riamh gach comas ris,
'S gu fallain ghléidh a chliù ;
A chum gu slàn a sholus ris,
Mar choinneil dhealraich ùr :
'S aig àm toirt suas na h-anail leis
Bu choinneal ud gun smùid.

# AN DARA EARRANN.

## AN CRIOSDUIDH AIG BRUAICH IORDAIN.

---

*Air an Fhonn cheudna.*

---

I.

Is dlùth air amhainn Iòrdain mi,
'S tha 'n fheòil a' gabhail sgàth;
Bu mhaith a nis an dòchas ud,
Nach cuir gu bròn no nàir'—
An dòchas fhuair na h-aithrichean,
Air carraig bhuan nan àl;
Tre 'n d' fhuair gu tèaruint' dhachaidh iad,
A steach do thìr Chanàin.

II.

An dòchas fòs 's an creidimh ud,
Tre 'n d' aidich iad 's an àm,
'S an t-saoghal so, gu'm b' choigrich iad
Gun chaidreamh bhi ac' ann:
Tre 'n d' iarradh dùthaich shaoibhir leo,
Is oighreachd nach bu ghann;
'S tre 'n d' fhuair iad sin chuir aoibhneas orr',
'S a boillsg' dhi, bhàrr nam beann.

III.

Tha 'n fheòil a' crith, 's cha 'n ioghnadh e,
  Dol sìos gu Iòrdan bàis ;
Tha sgàil na h-oidhch' ag iathadh orm,
  'S tha cianalas a' fàs ;
Oir 's e tha romham sìorruidheachd,
  Nach tomhais grian no là ;
An cuan a ta neo-chrìochanach,
  Gun ìochdar ann no tràigh !

IV.

Is dlùth an snaidhm, 's is diomhair e,
  A cheangail riamh r' a chéil',
Anam is corp gu mìorbhuileach ;
  —Och 's dian an ceangal e !—
Ach sgaoilidh 'm bàs e uair-eigin,
  Is gheibh an uaigh 'cuid féin ;
Is siubhlaidh 'n sin an tuathanach
  Bh' air chuairt 'n a phàillinn créidh.

V.

Thaobh fuigheall ciont' is truaillidheachd,
  Tha fuaighte rium gach àm,
'S e 's mulad trom aig uairibh dhomh,
  Nach 'eil mo ghluas'd ach mall ;
'S e eagal 's mò gu h-àraidh leam,
  —'S tha 'n diugh 'g am fhàgail fann—
Na th' eadar so 's am bàsa dhomh,
  Na aon ni tha 'n taobh thall.

VI.

Ach tha mo shùil ri Slànuighear
  Bha gràsmhor fad mo chuairt ;
'S a threòraich troimh an fhàsach mi,
  Nach fàg e mi 's an uair ;
Ach fòs gu 'n dean e teasairginn
  Dhomh féin, 's an t-seasamh chruaidh,
'S gu 'n sgoilt e dhomh na h-uisgeachan,
  Gu ruig mi null le buaidh.

VII.

'S ann ann-san tha mo mhuinighinn,
  A chuir an cath bha cruaidh.
Ri naimhdibh làidir, fulleachdach,
  'S a thug a mach a' bhuaidh;
Thugadh buaidh air Satan leis,
  Air peacadh, bàs is uaigh :
'S do thaobh an t-sluaigh a ghràdhaich e,
  Am bàs do shluig e suas.

VIII.

Do cheartas thug e riarachadh,
  Is dìoladh mar bu chòir;
'S an lagh ro-naomh cho-lionadh leis,
  Bha orms' gu dian an tòir;
Is choisneadh saorsa shìorruidh leis,
  Air bhuaidhibh Dhia chuir glòir,
'N tra ghlaodh e, "Tha e crìochnaichte"—
  'S e sud mo dhìon, 's mo threòir.

IX.

Na rinn 's na dh' fhuiling Slànaighear,
  Mar sud an àit a shluaigh,
'S e mhàin is bunait thèarnaidh dhomh,
  'S cha 'n e gach gràs a fhuair—
'S e sud is dìon 's is tèarmunn domh,
  Dol 'n coinneamh bàis is uaigh,
'S e sud bheir dhachaidh sàbhailt mi,
  Do 'n àit' am faic mi 'n t-Uan

X.

Ach O! 'm faigh neach co ghràineil rium,
  'S do nadur co mi-naomh,
A chaoidh a steach 'n a làithar-san,
  Tha àillidh, glan, gun ghaoid!
Ach glanaidh fuil an t-Slànaigh-fhir,
  Mo ghràinealachd gu saor;
Is gheibh mi 'n sin do 'n àros ud,
  'S am bheil muir làn a Ghaoil.

XI.

Theann dhlùthaich laigsean nàduir orm,
Is shearg mar sgàil mo shnuadh,
Mo neart tha tur 'g am fhàilneachadh,
'S gach comas tha dol uam;
Tha 'n deilbhidh fight' gu snàitheann dhi,
'S tha 'n spàl a' ruith gu luath;
'S an corpa dìblidh, bàsmhor so,
Dol sìos gach là do 'n uaigh.

XII.

Ach cridhe cruaidh is do-bheirteach,
Is inntinn fheòlmhor, thruagh,
'S as-creidimh fuilteach, fòirneartach,
'S iad sud mo bhròn 's an uair !
'N t-as-creidimh 's olc gu h-àraidh e,
Tha toirt mo shàr gu cruaidh ;
Air m' anam tarruing fàsachaidh,
'S air Fear mo ghràidh cur gruaim.

XIII.

'S e sud an t-olc rinn crìonach dhiom,
A' 'm fionain nan saor-ghràs;
Och 's e a dh'fhàg mi-sgiamhach mi
Am fianuis Fhir-mo-ghràidh ?
Mo thurus rinn e cianal dhomh,
'S mo thriall ro mhall gach la ;
'S e m' eagal 'n deireadh bhliadhnach e,
Gur crìonadh dhomh, 's nach fàs.

XIV.

Is i mo bheachd, is theirinn e,
A Thaohh a' creidimh bheò,
Gu 'm bheil—'s gach àit 'n do ghineadh e—
'N t-as-creidimh air a thòir ;
Is iadsan riamh nach d' fhairich e.
'N a éire thruim, 's 'n a bhròn,
Nach 'eil—ge bith a theirear leo—
'N an creidimh-san ach sgleò.

XV.

Is dìomhaireachd o'n Ard-Righ e,
 Thaobh clann nan gràs gu léir,
Am peacadh bhi air 'fhàgail annt',
 'S gun d' thug e gràdh dhoibh féin ;
'S gur eagal iomadh là dhoibh e,
 —Ged 's nàir leo 'chur an céill—
An àit e annt' bhi bàsachadh,
 'N am beachds', bhi fàs ni 's treun'.

XVI.

Ach 's comharradh do-àicheidh e,
 Air gràs bhi faigheil buaidh,
'N tra bhitheas corp a' bhàis mar sud,
 Dhoibh féin 'n a chràdh 's an uair ;
Is feudaidh sud bhi foillseachadh
 Dhoibh saoibhreas gràis do-luaidh ;
'S bhi 'g abuchadh nan oighreachan,
 Ni 's mo chum aoibhneis bhuain.

XVII.

Ach 's mòr mo thruas ri àireamh dhiubh,
 'San làth s', tha 'g aidmheil Chriosd ;
Nach d'fhuair an aithne thàbhachdach,
 Air beath' no bàs gu fior :
Ciont' cha 'n 'eil 'n a chràdh dhoibh sud,
 No corp a' bhàis 'n a phian ;
Is tòir cha 'n 'eil aig Satan orr' :
 Cha d' fhàg iad e a riamh.

XVIII.

Och, 's mealladh mòr, 's is cràiteach e,
 Th' air àireamh measg an t-sluaigh,
Le aideachadh gun ghràsaibh ac',
 Dol 'n coinneamh bàis 'n an suain,
Gun eagal orr' roimh shìorruidheachd
 A dh' iathas ump' gu luath !—
Bidh gul is gìosgan fhiacal ac',
 A chaoidh mar dhìoladh duais !

XIX.

Ach bheirinn comhairl' àmail orr'
  Mu'n téid mo cheann 's an ùir,
Gu 'm pilleadh is gu 'n tionnd'adh iad,
  Gu teann gu Righ nan dùl;
Is ghuidhinn air a' phàirt ud dhiubh
  Bha fad mo là dhomh dlùth,
Gu'n dùineadh iad ri Slànaigh-fhear,
  Gun dàil a chuir 's a' chùis.

XX.

Oir theirinn, 's thogainn fianuis air,
  Thaobh Iosa, Fear mo ghràidh,
Gur Ceannard caomh is fialaidh e,
  'S gu 'n d' fhuair mi riamh e tlàth.
Gu bheil e truacant', tròcaireach.
  Is pailt gu leòr 'n a ghràs :
'S a mheud 's a chuireas dòchas ann,
  Gu 'm bi iad beò gu bràth.

XXI.

Is bheirinn comhairl' shònruichte,
  Do ghineil òg ar là,
Am fad 's tha 'n cothròm òirdheirc ac',
  Is aignidh bheò is bhlàth ;
Am fad 's tha toil so-lùbaidh ac',
  Is ùin' gu iarruidh gràis ;
Is èasgaidheachd 'n an glùinibh ac',
  Gu lùbadh sìos gach là ;

XXII.

Air Criosd gu 'n cuirteadh eòlas leo,
  'S air sòlasaibh a shaors' ;
'N sin bhiodh e 'n a Fhear-pòsda dhoibh,
  Is dh'òladh iad deth 'ghaol :
Oir àm na h-òig' gu 'iarruidh-san,
  'S gu mealtuinn Chriosd gu saor ;
Is mis' nach tugadh mìos dheth sud,
  Air bliadhn' an diugh do m' aois.

XXIII.

Ach cor na h-aois, 's ro chràiteach e,
  A chaith an là gun fheum !—
Nach teicheadh iad gu Slànuigh-fhear,
  Aig trà dol fodha gréin'!
Oir 's ni ro chianail, eagalach,
  Gun teagamh, e ann féin ;
'S e aois, is bàs, is aineolas,
  Bhi coinneachadh a cheil' !

XXIV.

Tha comain chuir an Tighearn orm,
  Is dh'iarrainn chur an céill,
Gu'n d' fholaich e gu mìorbhuileach,
  Mo lochdan dìomhair féin ;
Gu 'n d'cheadaich e; 'n a fhàbhar dhomh,
  Air 'ghràs bhi deanamh sgéil ;
Mo lochda chur 'n a làithair-san.
  'S do chàch bhi 'g 'àidmheil féin.

XXV.

Thaobh 'fhreasdail anns an t-saoghal dhomh
  Bu chaomh e, 's cha bu shearbh ;
Oir fhuair mi biadh is eudach ann,
  Mur d' fhuair mi maoin is ainm ;
An t-aran làitheil dh' òrduich e,
  'N a thròcair dhomh gu dearbh ;
Ach chum e suas air dòchas mi,
  'S cha b' ann air stòras seilbh.

XXVI.

Chunncas cuid do dhaoinibh leam,
  Bha saoithreachadh gu teann,
'S a' tasgaidh suas, mar dh'fheudadh iad,
  Mòr mhaoin dhoibh féin 's d' an cloinn :
Ach chunnaic mi 'n stòras saoghalt' ud,
  Dol leis a' ghaoith mar mholl :
Is mhol mi 'm freasdal caomh ud dhomh,
  Nach d'thug dhomh maoin r' a chall.

XXVII.

Tha sluagh mo ghaol 's mo bhràithreachais,
—Na bràithrean caomh' is treun—
A shiubhail troimh am fhàsach leam,
Air m' fhàgail nis gu léir.
Is dh'fhàg sud aon'rach, cianail, mi,
Mar eun air sliabh leis féin,
'S o dh'fhalbh an comunn tìorail-san,
Tha m'aigne triall 'n an déigh.

XXVIII.

Tha m'aigne triall—'s e mhiannaichinn,
Bhi mar ri Criosd 'n a Ghlòir;
'S tha togradh, mar air sgiathaibh ann,
Ag iarrúidh bhi 'n a chòir;
Ach cudthrom ciont' tha 'g iathadh orm
Mar cheap ri sgiath an eòin,
Teann leagaidh sud gu h-ìosal mi
Ri talamh sìos gun treòir.

XXIX.

Ach feitheamh-s' àm an Tighearna,
—An t-àm, gu fìor, a 's fearr;
'S d' a thoil ro-naomh-san strìochdar leam,
Thaobh riaghlaidh beath' is bàis;
'S tra thig an t-àm a dh' òrduich e,
An rùintibh 'ghlòir' 's a ghràis,
Feuch, sud a null thar Iòrdain mi—
'S a Ghlòir dha féin gu bràth.

XXX.

Sud thairis air gach buaireadh mi,
Gach cunnart cuain is gaoith,
Gach laigs', is ciont, is truaillidheachd,
Gach pian, is gruaim, is caoidh;
Is sud a steach do'n lùchairt mi,
'S am faic mi gnùis an Righ;
'S 'n a chomunn iomlain, ùrail-san,
Gu seinn mi 'chliù a chaoidh!

# AN TREAS EARRANN.

## AN CRIOSDUIDH THALL AIR IORDAN.

*Air an Fhonn cheudna.*

I.

An Criosduidh ud bha uair-eigin,
  Ri bruaich nan uisge dlùth ;
'S d' am b' ghearan a bha thruaillidheachd,
  Ro-fhuaight' ris fad a chùrs';
Nis fhuaireadh steach do 'n t-suaimhneas leis,
  Bha fad a chuairt 'n a shùil ;
'S tha spiorad-san a' cuairteachadh
  Na caithreach shuas, le cliù.

II.

Ach O, cha tig e dh' aithris dhuinn,
  Na dh' fhairich e 's an uair,
'N tra bha a spiorad dealachadh,
  Ri talamh, is dol suas :
No meud, is glòir an t-sonais ud,
  Th' aig 'anam nis gu buan !
'S ged thigeadh—'s i mo bharail se,
  Nach gabhadh 'n t-aithris luaidh.

III.

Ach creideamaid, d' a rìreadh e,
  Air teisteas fìor-ghlan Dhé,
Gu 'n labhradh réir na firinn e
  Ged thigeadh rìs e féin.
Is ged nach tig o'n tìr ud e,
  'S am bheil a shìochaint réidh,
Ar leam, gidheadh, gu 'n cluinn mi e
  Mar so, toirt brigh na sgéil—

IV.

"Nis fhuaireadh null air Iòrdan leam ;
'S a' ghlòir do Righ nan dùl !
Oir thug e aiseag glòrmhor dhomh,
Chuir Iordan air mo chùl,
Seadh, sgoilt e dhomh na h-uisgeachan,
Bha tric fa chomh'r mo shùl ;
'S aig uairibh bha 'n an clisgeadh dhomh,
Ri àm dhomh ruith mo chùrs'.

V.

"Ach cia mar fhuaireadh dhachaidh leam,
Thar astar dorch' nam beann ;
No cia mar sheas mo chosan rium,
Gun tuisleachadh 's a' ghleann ?
Cha 'n urrainn dhomh sud aithris duibh,
Cha ghabh e cur an cainnt :
Ach Iosa riamh bha tairis rium,
Gu 'm b' Charaid e 's an àm.

VI.

"Bu ghann chaidh as an t-sealladh uam,
An talamh, is na bh' ann,
'N tra thàinig 's thug e coinneamh dhomh,
Gu h-ullamh anns an àm.
'S roimh 'aghaidh fhaoilteich bhuadhaich-san
Gach uamhann theich gu teann ;
Gach neul is ceò, a chuairtich mi,
'S gach gruaim a bha 's a' ghleann.

VII.

"Fhuair m' anam beachdan soilleir dheth
Air thalamh, ré mo chùrs';
Seadh, beachdan bha'n am beannachd dhomh,
'S rinn 'anail dhomh ro chùbhr';
Ach O, thaobh glòir' an t-seallaidh ud !
—Bu shealladh e bha ùr—
A' ghrian, bu ni gun solus i,
An coimeas ri a ghnùis !

VIII.

"Is sona 'n sluagh gu sònruicht' iad,
Fhuair eòlas air 'n an là :
Fhuair aithne ghlan is shòlasach,
Air Glòir a Phears' 's a ghràis !
'S e sud a dheanadh ullamh iad,
Gu coinneamh thabhairt dha :
'S a dh'easbhuidh sud 's neo-chomasach
Do anam dol 'n a dhàil !

IX.

"An dol o ùin' gu bith-bhuantachd ;
B' e 'n t-iteal a bha teann !
Gu deimhin féin cha b'fhiosrach mi.
Air tiota a bhi ann :
Cha b' luaith' a d'fhalbh an anail ud,
Bha goirid agus fann ;
No sud an làimh mo CHEANNAIRD mi,
Is sud an t-anam thall !

X.

"Bha amhainn Iòrdain eagalach,
Gun teagamh, dhomh 's an uair ;
Och, b' aobhar gheilt an sealladh ud
A ghabh mi dhi o 'bruaich !
Ach theich an sruth gu cabhagach,
Roimh Shagart treun nam buadh ;
Is pianta 'bhàis, chuir eagal orm,
Sud thairis iad gu luath !

XI.

"Ach 's amhainn i bhios uamhasach,
Do 'n anam thruagh gun Dia ;
'N tra bheanas e ri 'bruachaibh-san,
Och, sud gu luath e sìos !
'S is ni e bhitheas cràiteach dha,
Nach d' chreid, 'n a là, e riamh,
Gur uisge domhain bàthaidh sud,
Do 'n neach gheibh bàs gun Chriosd.

XII.

"Och, 's truagh iad theid gun ulluchadh,
An coinneamh bàis is uaigh';
Gun chòir an Criosd, gun chumadh ris,
Gun fhaireachadh air truaigh'!
A théid an coinneamh sìorruidheachd
Gun dìon, tre fhuil an Uain;
A dh' fhulang réir an gnìomhara,
Fo phiantaibh feirge buain!

XIII.

"Ach fhuaireadh null air Iordan leam!
Is dh'fhàgadh 'n fheòil air chùl;
Gu minic, bha 'n a dòruinn dhomh,
'S a chòmhdaich mi le mùir;
Thug, iomadh latha, tuireadh dhomh,
Is sileadh air mo shùil;
A' milleadh riamh mo sheallaidh orm,
Is comuinn Fhir mo rùin!

XIV.

"Cha bheag an t-sìth 's a' bheannachd dhomh,
Bhi dealaicht' ris an fheòil:
Oir dh' fhalbh, 'n a cois, gach an-shocair,
Air m' anam riamh bha 'n tòir.
'N tra dhealaich rium mo thruaillidheachd,
'N sin theich gach truaigh' is bròn;
Gach olc, is laigs', a chuairtich mi;
'S am Buaireadair fa-dheòidh.

XV.

"Is fhuaireadh steach gu tèaruint leam,
Do thìr Chanàain shuas:
An tìr am bheil na bràithrean ud,
'S an fhàsach bha air chuairt;
An tìr am bheil mo Shlànaigh-fhear,
A thug dhomh gràdh ro-bhuan.
'S an sealladh dheth, 's an sàsuchadh,
Th' aig m'anam, tha do-luaidh.

XVI.

"Ach cia mar nithear aithris leam,
Air beannachdaibh na tìr'?
Oir 's tìr a tha cur thairis i,
Le bainn' is mil gu fior.
Tha sùil ro-chaomh an Tighearn oirr',
O thùs na bliadhn', gu crìch :
'S an sluagh a th'innt, sàr-lionar iad,
Le maitheas sìor, gun gìth.

XVII.

"Cha 'n abair am fear-àiteachaidh,
Gu bràth gu 'm bheil e tinn;
'S cha ghearain e air fàsalachd,
No gainne sàth' bhi innt':
Is mar bu mhò a shàruchadh,
Fo chorp a' bhais, r' a linn;
Is mò, gu mòr, a ghairdeachas,
'S is àirde nis a sheinn.

XVIII.

"O, seinnear nis gu h-àrda leis;
'S le cloinn nan gràs gu léir;
Do'n Ti, o chian, a ghràdhaich iad,
'S a thug dhoibh slàinte réidh!
Cha bhi iad tuilleadh 'm Bàbilon,
No 'n Clàrsaichean gun ghleus :
Ach seinnidh iad le gàirdeachas,
'S cha 'n fhàilnich guth no teud.

XIX.

"Ach O, nach b'fhios do 'n àireamh ud,
Tha 'g àiteach ghleann nan deur,
An sonas buan, 's an sàsuchadh
Tha romp' an làthair Dhé!
Dheanadh e 'n aigneadh fhuasgladh dhoibh,
O shaoghal truagh an céin';
'S bheireadh e gloine gluasachd dhoibh,
Is tuilleadh luath's do 'n ceum.

XX.

"'N sin b' fhurasd peacadh fhuathachadh ;
'S do 'n Uan bhi tabhairt gràidh ;
Is seasamh 'n aghaidh Bhuaireadair ;
'S bhi cruadalach 's a' bhlàr.
Seadh, chuireadh e 'n cuid eagalan,
'S as-creidimh, tur gu nàir'.
Is chumadh, chaoidh 'n an sealladh iad
Gun teagamh, tìr Chanàain.

XXI.

"Ach dheanadh sud iad comasach,
'Bhi togail fianuis thréin,
An aghaidh lochdan follaiseach ;
'S bhi labhairt á leth Dhé.
Seadh, dheanadh sud iad coguiseach,
'S gach gnothuch tha fo 'n ghréin :
Is cheangladh sud, gu maireannach,
Gach anam dhiubh r' a chéil'.

XXII.

"Tha iomadh ni mu 'n dealaich iad,
'N am barail, eatorr' féin :
Oir fathast, 's clann air thalamh iad,
Air ghainne tuigs' is céill'.
Gidheadh, tra bhios 'n an daoinibh iad,
Bidh caochladh orr' gu léir :
Is chi—gu 'm b' nithe faoin' iad-sud,
A sgaoil iad riamh o 'chéil'.

XXIII.

Ach shiùbhladh an dluth-chomunn iad,
Mar choigrich is luchd-cuairt ;
A' tarruing as na tobraichibh,
A dh' ulluich dhoibh an t-Uan :
Ag ith' an sàth, gu togarrach,
Do'n aran bheò is bhuan :
'S cha mhearachd, ged a theirinn e,
Bhiodh 'n aigneadh romp' dol suas.

XXIV.

"Is ged bhiodh sgìos, is ocras orr',
Is tart, an tìr an céin';
'N tra gheibh iad steach, cha 'n acain iad,
Na bh' aca riamh do phéin.
Cha chuimhnich iad aon uireasbhuidh,
A dh' fhuluing iad, fo ghréin.
Oir tha gu leòr a' feitheamh orr',
An tigh an Athar féin.

XXV.

"Ach fhuair mi nis na dh'iarradh leam;
Is m' uile mhiann gu bràth!
Le naomhachd rinneadh sgiamhach mi,
An coslas Chriosd gu slàn:
Le soills' na glòir', shàr-lìonadh mi,
'S mi dlùth do Dhia, gun sgàil.
Is caithear leam an t-sìorruidheachd,
A' snàmh gu sìor, 'n a ghràdh.

XXVI.

"Is fior e, nach 'eil uireasbhuidh,
Air 'fhaireachadh leam shuas;
Ach fathast 's e mo spiorad th'ann;
Tha earrann dhiom 's an uaigh.
Ach tha mo shùil, le gàirdeachas,
Ri teachd an là, 's na h-uair',
'S am bi an corp comh-pàirteachadh,
Do lànachd glòir' an Uain!

XXVII.

Ach co an cridh' a bhreithnich e,
No 'n t-sùil a chunnaic riamh,
Mòr mheud is gnè an ulluchaidh,
D' a phobull féin, rinn Dia!
Ach 's sona dhoibh, 's is beannaicht' iad
Fhuair aithne ghlan air Criosd:
Oir mealaidh iad, 'n a chomunn-san,
An sonas ud, gu sìor!

# IOMRADH AIR OBAIR AN SPIORAID

## ANN AN SLUAGH DHE.

---

AN ROIMH RADH.—Tha Criosd, roimh dha dol suas, ag innseadh d' a dheiscioblaibh, gu 'm bu bhuannachd dhoibh Esan a dh'fhalbh ; " Oir mur falbh mi," deir e, " cha tig an Comhfhurtair do bhur 'n ionnsuidh-sa ; ach ma dh' fhalbhas mi, cuiridh mi esan do' bhur 'n ionnsuidh," Eoin xvi. 7. Agus tha e ag innseadh, 'n uair a thigeadh e, ciod i an obair a dhèanadh e. Faic rinn 8-15.—Faic, mar an ceudna, Eoin xiv. 26, agus xv. 26. The e soilleir o na h-earrannaibh so, maille ri iomadh earrann eile air feadh an Sgriobtuir, gu 'm bheil obair mhòr agus ghlòrmhor aig an Spiorad r'a dheanamh, a réir suidheachaidh co-cheangail nan gràs ; cha lugha i na bhi a' glòireachadh Chriosd, ann an tarruing pheacach do ionnsuidh, agus cumail suas, is toirt air a h-aghaidh, na beatha spioradail ann an cloinn Dhé, gus am bi iad air an abuchadh air son glòire. Ach, tha aobhar eagail gu 'm bheil an obair so, ann an tomhas mòr, dol as ar sealladh, eadar theachdairean agus phobull. Agus a dh' easbhuidh an teagaisg so, bitheadh an soisgeul air a shearmonachadh 'n ar measg, ann an gloine, o là gu là ; ach bithidh e gun bhrigh dhuinn. Fanaidh peacaich mar bha iad, agus cha bhi fàs, ach dol air ais, ann an gràs, aig pobull Dhé, mur tig an Spiorad a nuas ! Faic Isai. xxxii. 13-17. 'S ann, uime sin, chum bhi toirt beachd dhuinn air obair an Spioraid, mar tha i air a foillseachadh 's an Fhocal ; agus sinn a ghluasad gu bhi ri dian-thagradh gu 'n tigeadh an Spiorad glòrmhor ud a nuas oirnn, eadar theachdairean agus phobull, mar Spiorad dùsgaidh, soillseachaidh, iompachaidh, sòlasachaidh, agus naomhachaidh,—a chuir an t-ùghdair na rainn so r' a chéile. Agus 's i a dhùrachd agus 'ùrnuigh ri Dia, gu'm beannaicheadh Esan an " t-iomradh " do 'n leughadair !

Tha beagan do rainn air an cur ris an dàn a nis nach robh 's a' cheud chlò-bhualadh ; a mheasadh leis an ùghdair bhi feumail : agus aithnichear iad leis a' chomharradh-so-("), aig toiseach gach rainn.—E. D.

# IOMRADH, &c.

---

AIR FONN.—" '*S e fulangas mo Shlànaighir.*"

---

I.

O, dheanainn luaidh—'n am b' urrainn mi,—
  Air obair Spioraid Dhé !
Mar tha i chaoidh r' a h-aithneachadh,
  'N a toradh is n' a beus.*
'S fior, tha a freumh tur-fholuicht' uainn ;
  Mar chraoibh 's an talamh shèimh,
Ach innsidh 'chraobh le 'toradh dhuinn,
  Gu 'm bheil aic' bun is freumh.

II.

Ach, Ughdair mhòir na h-oibre ud,
  'S a thobair beath' na slàint',
An cridheachaibh do phobuill-se ;
  O, cuidich leam 's a 'chàs ;
Is deònaich saors' is solus dhomh,
  Is breithneachadh, tre ghràs,
Air t' obair, chum gu'm b' aithne dhomh,
  A h-aithris ann mo dhàn !

*Matt. vii. 20.

III.

O, thàinig mùthadh gàbhaidh oirnn ;
'S ro chràiteach e r'a luaidh ;
Oir thuit gu léir an Adhamh sinn,
Is dh' fhàgadh anns' sinn truagh :
Ged chruthaicheadh gu glòrmhor sinn,
O, chaill an t-òr a shnuagh ;
'S tha obair ghrinn an òr-cheird nis
Gu brònach, millt', is truaillt' !

IV.

A steach do 'n t-saoghal thàinig sinn—
Fo bhinn a' bhàis gu truagh !
Do'n pheacadh nis is tràillean sinn,
'S do Shatan', thug oirnn buaidh !
'S na h-uile 's an staid bhrònaich ud,
Mar mhairbh gun deò 's an uaigh ;
Gun chuideachadh, gun dòchas ac',
Ach rùisgt' do dhòruinn bhuain.

V.

Ach rùnaich Dia, o shìorruidheachd,
An dìomhaireachd a ghràidh,
Seadh, peacaich chaillt', gu miorbhuileach,
Tre Chriosd, a thoirt gu slàint' :
'S mar choisinn Esan saorsa dhoibh ;
Tha Spiorad Naomh nan gràs
A' teachd a mach gu 'n naomhachd,
'S cur riu na saors' gu slàn.

VI.

'S gun cheist is iad an t-àireamh ud
A gràdhaicheadh le Dia ;
'S a thaghadh air mhodh ghràsmhor leis
Air son 'n do bhàsaich Criosd.*
'S ann riu-s' a mhàin 'chomh-pairticheas
An Spiorad slàinte shìor ;
Is anam dhiubh cha 'n fhàgar leis,
Gu dol gu bràth a sìos.

*Eoin, x. 11, 28.

VII.

'N an d' bhàsaich 'n àit nan uile e,
—Is sud tha cuid ag ràdh—
Am bitheadh anam fulang dhiubh,
Fo ghuin an dara bàis?
No 'n agradh lagh is ceartas dhiubh
Na féich, gu beachd, bha pàight?
O, 's truagh gach sluagh is Teachdair dhiubh,
Do 'n bheachd ud a bheir àit!

VIII.

Is fior, tha gairm ar soisgeil-ne,
Gun leth-bhreth, do gach sluagh,*
Is thaobh nan uile chreideas e,
Bidh ac'-san saors', le buaidh:
Is firinn sud; ach aidich 'mid
Gu'n seas an taghadh buan;
Oir 'n dà chuid 's ponca creidimh iad,
Air teisteas Righ nan sluagh.

IX.

Tha rùintean Dhé 'n an dìomhaireachd;
'S cha 'n ioghnadh leinn an sgeul:
Dha féin a mhàin is riaghailt iad,
'N a ghnìomharaibh gu léir.
Ach O, cha b' iad na rùintean ud,
'Bha dùint' 'n a uchd o chéin,
'Thug e mar riaghailt ùmhlachd dhuinn;
Ach 'Fhocal cùbhraidh féin.†

X.

An sud, tha gairm an t-soisgeil dhuinn,
—'S gun cheist, o chridhe Dhia—
Gun dàil, air bonn a theisteis-san,
Bhi teicheadh dh'ionnsuidh Chriosd.
Tha 'n soisgeul teachd le ùghdarras,
D' am buin dhuinn lùbadh sìos:
'S e sud a 's riaghailt ùmhlachd dhuinn,
'S cha 'n e na rùintean sìor!

* Marc xvi. 15, 16. † Deut. xxix. 29.

XI.

'S an cur na saorsa glòrmhoir riu,
  Réir òrduigh sìorruidh Dhé,
Ni 'n Spiorad obair òirdheirc orr',
  Mar òr ro-dhearbht 'n a ghnè :
Bidh Criosd 'n a bhunait dòchais dhi,
  'S 'n a chòmhnadh buan gach ré.
'S an ath-bhreith tha i tòiseachadh,
  'S tha GLÒIR a' teachd 'n a déigh !

XII.

Is thaobh gur obair ghràsmhor i,
  Mar tha i innte féin,
is ionnan chaoidh 'n a nàdur i,
  An cloinn nan gràs gu léir ;
Oir ge b'e eadar-dhealachadh
  A gheibhear measg an treud,
Is caoraich d' an aon olainn iad,
  'S gu h-uile d' an aon ghnè.

XIII.

Ach 's obair tha ro dhìomhair i,
  Am pobull Chriosd 's gach àl ;
Tre 'm bheil iad 'giùlan 'ìomhaigh-san,
  'S le 'n anam strìochdadh dha !
O 'n t-saoghal thruagh tha 'n obair ud
  Tor-fholuicht', seadh, do ghnàth:
'S am pàirt, is obair fholuicht' i
  O 'n anam féin, fhuair gràs.*

XIV.

Tha 'm Focal, anns gach Tiomnadh dheth,
  Toirt iomraidh shoilleir, fhìor,
Mu'n obair ghlòrmhor ion-mholt' ud,
  Tha ionmhuinneach le Criosd.
Is cumamaid ri 'theisteas-san
  Tha seasmhach, buan, gu sìor ;
Is foghlumaid an teagaisg uaith',
  Tre 'n tuig sinn obair Dhia.

Col. iii. 3.

XV.

'S e 'n Spiorad Naomh is ùghdair dhi,
 Araon 'n a tùs 's na fàs;
Is 's e fa dheireadh, chrùnas i,
 'Chum cliù an Triath gu bràth.
'S tra thig an Spiorad uasal ud
 A nuas air cloinn a' bhàis,
Fìor-nochdaidh e, gu buadhach annt',
 Ard-uachdranachd a ghràis.

XVI.

'S e dhearbhas orr' am peacaidhean;
 Seadh, peacadh gin is gnìomh;
'S gur h-e a riamh bu chleachdamh dhoibh,
 Bhi briseadh reachda Dhia;
Gu 'n d' tharruing sud gach truaighe orr',
 Seadh, truaighean trom' is sìor;
'S gu b' e an ciont' a b' uamhasaich',
 Gach uair, bhi diùltadh Chriosd!*

XVII.

Tra bheir e bioradh 's dùsgadh dhoibh,
 Is cùram mu 'n staid chaillt',†
Bidh mothachadh air ciùrradh ac',
 'S bhi rùisgt' do 'n fheirg a thoill:
Oir falbhaidh, 'n aon uair cuideachd uath',
 Gach luideag is féin-fhoill;
Is gheibhear sin ri tuireadh iad,
 Gun chuideachadh, gun soills'.

XVIII.

Ach anns an luidhe bhrònach ud,
 'S tra theich gach dòchas bréig',
An Spiorad bheir 'n a thròcair dhoibh,
 An dòchas 'chaoidh nach tréig.
Ach lotaidh e, mu 'n slànuich e;
 'S bidh 'n sàthadh, theagamh geur;
Ach mar is doimhn' an sàthadh ud,
 Bidh 'n slànuchadh d' a réir.

* Eoin. xvi. 8. † Gniomh. ii. 37.

XIX.

Gidheadh, fo 'n lot cha 'n fhàg e iad,
  —Cha b' e, gu bràth, a rùn,
'Se 'n tarruing chum an t-Slànuighfhir,
  Gu h-àraidh tha 'n a shùil:
Is ni e obair ghràsmhor orr',
  'Cur tàbhachd annt' is lùth's;
A chum gu 'n creid, 's gu'n tèarnar iad,
  'S do ghràs gu 'n toir iad cliù.

XX.

Seadh ni e obair ghràsmhor orr';
  An nàdur ni e nuadh:
D' an goireadh leis an t-Slànuighfhear,
  An ath-bhreith tha o shuas. *
'S tra ni an Spiorad glòrmhor ud
  An tabhairt beò 's gach buaidh,
Ri Criosd, an sin, dlùth-chòrdaidh iad,
  Le creidimh beò, 's an uair.

XXI.

Cha ghabhar ach tre chreidimh ris;
  'S cha chreid sinn chaoidh dhinn féin;
Oir anam marbh, co theireadh e,
  Gu 'n creid e teisteas Dhé?
Ach ceart mar tha ar sàbhaladh
  O chumhachd gràis gu léir,
Tha 'n creideamh beò, is slàinteil ud,
  O ghràs dhuinn mar an ceudn'.

XXII.

Tha mearachd mhòr—'s is cràiteach i—
  'S an là s' a' dol mu 'n cuairt;
Ach taitnidh chaoidh ri nàdur i,
  Seadh nàdur féineil, truagh!
Gu 'm bheil creidimh anns an t-Slànuighear,
  Trid am bheil slàinte bhuan,
Dol roimh an ath-bhreith ghràsmhor ud,
  'S o nàdur 'g éirigh suas!

* Eoin: iii. 3.

XXIII.

Is fior, gu cinnt, gur dleasdanas,
Bhi creidsinn ann an Criosd ;
'S bhi gabhail ri a theisteas-san ;
Oir tha, gun cheist, e fior ;
Is gur e ciont' nam mìltean e,
A chual an fhìrinn riamh,
Nach d'thug iad aire 'rìreadh dhi.
'S nach d' chreid iad i o Dhia.

XXIV.

Ach 's aon ni sud mar dhleasdanas,
Tha taisbean' ùghd'rais Dhé,
'S a chòir a tha o pheacaich aig',
Do 'reachd bhi 'g agairt géill :
S is ni gu h-iomlan eile e,
'M bheil comas ac', dhiubh féin,
Bhi gairm gu bith a' chreidimh ud
Aon anam tha fo 'n eug!

XXV.

Na bitheadh neach ag innseadh dhomh,
Gur firinn sud o Dhia;
Oir àicheadhaidh a phobull e,
O 'thùs gu 'chrìch a sìos.
An creidimh, 's lus nach d'àraicheadh
An gàradh nàduir riamh ;
Dh'fheumadh e fonn a b' fhèarr na sud,
Chum fàs thoirt dha is gnìomh.

XXVI.

Ri Criosd, a deiream, còrdaidh iad,
Le creidimh beò gu saor :
Is gheibh iad ceangal pòsaidh ris,
Am pòsadh chaoidh nach sgaoil.
Is bheir e dìon is stiùradh dhoibh,
'S fìor chomunn dlùth, is caomh ;
'N sin their a *chéil'*, le dùrachd ris,
'S tu "fear mo rùin, 's mo ghaoil."

XXVII.

'S e Criosd an fhìonain fhìrinneach,
  Mu'n d' innseadh dhuinn leis féin;
'Chomhpàirticheas gun diobradh riu,
  Am beath' 's am brigh gu léir;
Tha aonadh dlùth is dìomhair ac'
  Ri Criosd,* tre Spiorad Dhé,
Air nach cuir ùin' no sìorruidheachd
  Chaoidh crìoch, no idir sgeul.

XXVIII.

'S e 'n t-aonadh bonn a' chomuinn ud,
  Th' aig 'phobull-san ri Dia,
'S tre 'm builich e, gu h-ullamh orr',
  A chomunn blàth is fior;
Araon 's e bonn nan còirichean,
  Gu sònruicht', th' ac' an Criosd,
Tre 'm faigh iad, mar is dòchas dhoibh,
  An oighreachd ghlòrmhor shìor.

XXIX.

Ach O, nach aonadh beannuicht' e,
  Th' aig 'n anam nis ri Criosd!
Tre chreidimh, chaoidh, o 'n tarruing e
  An toradh nach bi blìon:
Oir 'fhireantachd tha uime-san,
  Tre 'n ghabhadh ris le Dia,
Is Criosd bidh mar na h-uile dha,
  Gu h-uile, is gu sior.

XXX.

Bidh 'n Spiorad Naomh a threòraich iad,
  Gu sònruicht', dh'ionnsuidh Chriosd,
O'n là sin gabhail còmhnuidh annt',
  Mar Spiorad sòlais shìor.
Is ni e Teampull àluinn dhiubh,
  Mar àite-tàimh do Dhia; †
'S oibrichidh e gu gràsmhor annt',
  Gach là, an toil 's an gnìomh.

*Eoin xv. †1 Cor. iii. 16.

XXXI.

'S e 'n Spiorad ceudn' a naomhaicheas *
  Gach aon fa leth do'n treud,
A' tabhairt cumaidh, 's aomaidh dhoibh,
  A dh' aond ann ri toil Dhé.
Is anns an obair dhìleas ud,
  'S e firinn', Fhocail féin
Am meadhon tre an saothraich e,
  'S ann air gach aon gu léir.

XXXII.

'S fo obair ghlan na naomhachd ud,
  Bidh gràdh gach aoin do Chriosd ;
Oir thearbadh nis o 'n t-saoghal iad,
  'S o chomunn dhaoin' gun Dia.
O lagh a' pheacaidh shaoradh iad, †
  'S o dhaors' gach ana-mhiann :
Tha corp a' bhàis 'n a dhaorsa dhoibh, ‡
  Ach gheibh iad saors' 's a' chrìoch.

XXXIII.

Is fior, bidh cathan piantail ac'
  A riamh o fhuair iad gràs ;
Oir 'n fheòil bidh chaoidh a' miannachadh,
  'S ag iarruidh rìs a h-àit. ||
'S an cogadh ud cha chrìochnaich e
  Gu sìor gu uair a' bhàis ;
Ach sguiridh 'n sin gu sìorruidh e,
  Oir choisinn Criosd am blàr !

XXXIV.

Ach maille ris gach sàruchadh,
  Is cràdh a th' ac' o 'n fheòil,
Thig saighdean geur o Shatan chuc,' §
  Gu bràth, tha orr' an tòir.
'S bheir daoine fuath bhios dearbhta dhoibh,
  Is deochan searbh r' an òl ;
An so bithidh geur-leanmhuinn orr',
  Is garbhlachd ac' 's an ròd.

* 1 Pead i. 2. † Rom. viii. 2. ‡ Rom. vii. 24.
|| Gal. v. 17. § Ephes. vi. 17.

XXXV.

Ach gheibh gach neach do 'n àireamh ud,
  Gun teagamh, gràs is glòir :
Oir chionn gur beò an Slanuighfhear,
  Gu bràth bidh iadsan beò.*
'S e gealladh cinnt' an Tighearn dhoibh,
  Gu 'n siab e uath' na deòir ;
'S bidh es' 'n a chuibhrionn shìorruidh dhoibh,
  'S thig crìoch air làithibh 'm bròin.†

XXXVI.

O, leanamaid an naomhachd ud,
  Ni 'n t-anam aon ri Criosd,
An coslas is a' chaomhalachd,
  'S an comunn saor is sìor !
Do'n pheacadh is fior nàmhaid i,
  'S is bàs i dha 's a' chrìoch !
'S e mais' glòir a nàduir i,
  'S tre 'm meal gu bràth sinn Dia !

XXXVII.

'S e Spiorad Naomh na firinn e,
  A mhìnicheas a ciall, ‡
'N sin gabhaidh iad do rìreadh rith',
  Mar 'n fhìrinn tha o Dia.
Is bithidh si, tre 'n fhàsach, dhoibh
  Mar sgàthaibh soilleir, fior,
'S am faic iad glòir an t-Slànuighfhir,
  Tha àillidh mar a' ghrian !

XXXVIII.

Bidh Focal Chriosd mar sgàthan doibh,
  'S am faic iad 'àilleachd féin ;
'S ni 'n sealladh mùthadh àluinn orr',
  Gu 'n nàdur-san, 's a sgèimh. ||
'S ma thugadh sùilean fosgailt' dhoibh,
  Is sgoltadh tuigs' is léirs',
'Chum faicsinn glòir' a' chuspair ud ;
  Sud obair Spioraid Dhé.

* Eoin xiv. 19. † Isa. lx. 20. ‡ 1 Cor. ii. 10, 12. || 2 Cor. iii. 16.

XXXIX.

Bidh 'm Focal naomh 'n a lòchran dhoibh,
  Fo sheòladh 'n Spioraid cheudn',
Tre 'm bi iad air an treòrachadh
  Gu tir na glòir' gu réidh.*
Bu chianail, dorch, an turus dhoibh,
  —'S cha b' turus e gu nèamh—
Mur bitheadh 'n lòchran dealrach ud,
  'Toirt soluis dhoibh 'n an ceum.

XL.

'S i 'n fhìrinn 's bonnchar creidimh dhoibh,
  Mar theisteas fhior-ghlan Dhé;
Tre 'm fairich, is an aidich iad,
  Gur coigrich iad fo ghréin;
Tre chreidimh 'n fhocail gluaisidh iad,
  'N an turus suas gu nèamh; †
'S an Spiorad cumaidh suas annt' e,
  Tre bhuaidh a' chroinne-cheus'.

XLI.

'S e an crann-ceus' gu sònruichte,
  An lòn, 's an dìon, 's an stéidh;
An sud, tha seasamh glòrmhor ac',
  Air carraig chòmhnard réidh ‡
'S a mheud 's a fhuair an creidimh ud,
  'S a ghlacas teisteas Dhé,
'S iad-san gu fìor a dh'aidicheas,
  Gun saidealtas, e féin.

XLII.

Seadh, aidichidh, 's cha 'n àicheadh iad;
  Gun nàire air an gruaidh,
Fìor-ghlòir is crùn an t-Slanuighfhir,
  'Chuir cuid, 'n ar là, 's an uaigh!
Oir chuir iad cùl—'s cha chiùirteach leo—
  Ri ùghd'ras Chriosd 's an uair,
Is roghnaicheadh, le dùrachd leo,
  An rùsg an àit an Uain. ‖

* Salm cxix. 105. † 2 Cor. v. 7. ‡ Salm xl. 2.
‖ Eoin x. 12, 13. Esec. xxxiv, 11-20. Jer. xii. 7-12.

XLIII.

Och ! sud gu lagh is Cùirtibh iad,
  Gu ciùrradh oighreachd Dhia !
'S do dhaoinibh thugadh ùmhlachd leo,
  A' lùbadh dhoibh roimh Chriosd :
Is ruag iad as a' ghàradh e,
  'S an robh a thàmh o chian ;
Is dh'fhàgadh nis mar fhàsach e,
  'N a ghàradh tioram, blion !

XLIV.

'S ma tha iad measg an àireimh ud,
  A mhothaich gràs a riamh :
Riu theirinn—Ged nach fàidh mi—
  Gu'm faigh sibh cràdh is pian.
Is ni e nach gabh àicheadh dhuinn,
  G'an d' chràidh sibh Spiorad Dhia ;
'S gu 'n luidh orr' doille 's fàsalachd,
  An teagasg dh'fhàgas blion !

XLV.

Ach ge b' e fhuair an creidimh ud,
  A ghreimicheas ri Criosd,
Dhoibh bheirear neart gu 'aideachadh,
  'S gu seasamh leis gu dian :
Oir 'n Spiorad, tha 'n a thròcair-san,
  'Na chòmhnuidh annt' gu sìor
An creidimh cumaidh beò e annt',
  Seadh, beò annt' gus a' chrìoch.

XLVI.

'S e Spiorad na h-uchd-mhacachd e,
  Am macaibh Dhé nan sluagh,
A theagaisgeas le acarachd
  Dhoibh Aba ghlaodh 'n a chluais ; *
Oir bheir e muinghinn cloinne dhoibh ;
  Is aithne ghlan, le buaidh,
Air Dia, 'n a aogas athaireil,
  'N sin theid an Aba suas !

* Rom. viii. 14.

XLVII.

Bithidh e 'n a fhear-tagraidh annt',
  Ag eadar-ghuidh' le buaidh ;
'G an teagasg gu bhi 'g asluchadh,
  Le osnaibh tha do-luaidh *
Seadh, ni e pobull ùrnuigh dhiubh,
  'S gach dùth'ch am bheil an cuairt :
Is gheibh iad neart is ùrachadh,
  'N tra thig an drùchd a nuas.

XLVIII.

Air ùairibh, an tra lùbas iad
  An glùn, aig caithir gràis,
Thig frasan blàth, is ùrail orr',
  Mar dhrùchd a bheir orr' fàs.
Is ruithidh 'n sin gu sùrdail iad,
  An cùrs', o là gu là ;
Is gheibh thu 'n anail chùbhraidh ac',
  'S a 'ghnùis bhios geanail, tlàth.

XLIX.

Ach, O, nach robh mar Iacob sinn,
  Le spàirn a ghleac gu dian ;
Gus 'n d'fhuair e 'bheannachd àraidh ud,
  A dh' fhàg e air a rian !
Oir ged bha 'n t-aingeal gràsmhor ud,
  Tur làidir gu 'chur sìos ;
'S ann chuir e neart is tàbhachd ann,
  Rinn Iacob treun 's a' ghnìomh.

L.

'S e gealladh Dhia do Israel,
  A dh' fhiosraich e le 'ghràs,
Gu 'm bi e mar an t-uisge dhoibh,
  Mar uisge mìn is tlàth.‡
Ach 's minic thug e dòirtidhean,||
  A chòrr air 'fheartaibh ghnàth'cht',
Tre 'n chuireadh aois is òigridh leis,
  Gu sònruicht', dh' iarruidh slàint'.

* Rom. viii. 26. † Gen. xxxii. 24-26. ‡ Hos. xiv. 5. || Isa. xliv. 3.

LI.

O, c'ait an diugh, 'm bheil cuimhneachas
'N an linn chaidh seachad uainn ?
'S an robh e do ar sinnsearaibh
Toirt *Cuingeis* iomadh uair !
'N tra bha an Spiorad glòrmhor ud,
'G a dhòrtadh chean a nuas,
'S gu Slànuighfhear 'g an treòrachadh,
'S an d' fhuair iad sòlas buan !

LII.

Bu shealladh ait do Thròcair sud,
—D' am b' bhròn gun cheist ar truaigh'—
'N tra thigeadh 'n Spiorad glòrmhor ud,
'N a dhòirtidhean a nuas ;
'S tra ghlacadh e na ceudan dhiubh,
Seadh, ceudan an aon uair !
'G an tarruing leis gu h-éifeachdach,
Gu treud is chrò an Uain.

LIII.

An sin, bha làithean samhraidh ac',
'S an dannsadh iad gu gleust' ;
Chaidh thairis nis an geamhradh uath'
'S chluinnt' òran binn nan eun :
'S 'n a measg-san, chluinnt', gu suilbhirea
Guth a' cholumain shèimh' :
Chitht' lus is geug fo thoradh 'n sin ;
'S an talamh féin fo sgèimh ! *

LIV.

'S cha 'n e g'an cual, ach chunnaic sinn ;
'S bu shealladh beannuicht' e !
'S e peacaich thruagh', gu muladach,
Ri tuireadh 's sileadh dheur !
Oir mhothaicheadh an cunnart leo,
'S bhi nis fo mhallachd Dhé,
Air 'n d'thug an Spiorad urramach,
Le 'chumhachd-san, dhoibh léirs'.

* Dan Sholaimh ii. 11-31.

LV.

'S e rinn 'n a shealladh beannuicht' e,
  Am focal bhi dol sàs
Am peacaich làidir cheannairceach,
  'S g' an leagadh sìos gu làr :
'S an Spiorad leis 'n do leònadh iad,
  'G an treòrachadh gu slàint' ;
Air Slànuighfhear toirt eòlais dhoibh,
  'S 'g am pòsadh ris gu bràth.

LVI.

Tha cuid fhuair dhachaidh sàbhailt dhiubh,
  S' air leabaidh 'm bàis rinn sgeul,
Air cumhachd 's gràdh an t-Slànuighfhir,
  A nochd a ghràs dhoibh féin :
Is anns a' chreidimh bhàsaich iad,*
  An dòchas slàinte réidh,
'N tra chuireadh 'thaobh is dh'fhàgadh leo,
  Am pàillinn talmhaidh créidh.†

LVII.

'S tha chuid dhiubh fathast dh'fhàgadh dhuinn,
  Tre chaoimhneas ghràidh ar Dé,
Nis beò tre chreidimh 'n t-Slànuighfhir,
  'S a gluas'd gach là d'a réir.
Is Dia gu 'n gléidh gu sàbhailt iad
  O Shatan, 's uatha féin ;
'S o shaoghal coimheach, àrdanach !
  'S gu 'n cuir e an t-àireamh 'meud !

LVIII.

Is truagh gach neach a dh'àicheadhas
  Gur obair ghràis a bh' ann !
'S gu 'm b' shoilleir do na Bràithribh i,
  'S do chàirdibh Chriosd 's an àm ;
A thaobh na sheallas tàireil oirr',
  Ag ràdh gur e bh' innt' moll,
No chuireas á leth Shatain i, ‡
  Bidh cràdh ac' dheth is call !

* Eabh. xi. 13. † 2 Cor. v. 1. ‡ Mat. xii. 24, 31, 32.

LIX.

'S fior, bha iad measg an àireimh ud,
  Air 'n d' thàinig crith, is gluas'd
Ach thuit air falbh o'n là sin iad :
  'S mo chràdh, tha 'd nis 'n an suain !
Ach c'ait' 'n robh 'n Spiorad saothrachadh
  Measg dhaoine riamh, le buaidh,
Nach cuireadh Dia an t-saoghail so
  Faoin-dhealbh do 'n obair suas ?

LX.

Ach co, a chionn sin, dh-àicheadhadh
  Gu 'm b' obair ghràsmhor i ?
No chuireadh á leth Shatain i ?
  Bu chràiteach, goirt an ni !
'San t-sìol a 's fallain' dh'fhàsas dhuinn,
  Bidh diasan fàs gun bhrìgh ;
Ach, a chionn sin, co 'chàineadh e,
  No 'leigeadh dha dol dhìth ?

LXI.

Ach chloinn na' h-oibre gràsmhoir ud,
  Na cràidhibh Spiorad Dhé ; *
Tha annaibh 'na fhear-àiteachaidh,
  Mar Spiorad gràis gu réidh !
Mu 'n tarruing e a làthaireachd,
  Ré iomadh là uaibh féin,
'S gu 'm faigh sibh caoil' is fàsalachd,
  A dh'fhàgas sibh gun fheum ?

LXII.

Cha 'n e, gu tur, gu 'm fàg e iad,
  'S an d' ghabh e tàmh a riamh ;
Oir seasaidh 'n ceangal gràsmhor ud,
  Gu bràth, th' ac' ri Criosd.
Ach bidh mar phreas an gàradh iad,
  A dh'fhàsadh seac is crìon,
A fhreumhan ged nach bàsaich iad,
  Air 'bhàrr cha 'n fhaic thu biadh.

* Ephes. iv. 30

LXIII.

Ach 's truagh, gun cheist, gach anam dhiubh,
Do nach aithne am feum
Air 'n obair mhòir is bheannuicht' ud,
A dh'fhairich pobull Dhé !
Oir peacadh bithidh raighlaidh annt',
'S an diabhull mar an ceudn' !
Is fanaidh fearg an Tighearn orr',
Do Chriosd mur toir iad géill !

LXIV.

Bha cuid dhiubh 'n an sùil-fhianuisibh
Air obair Dhia 's an uair,
'S iad féin 'n an seasamh-dìomhanach ;
Do Chriosd gun tabhairt cluais,
'N tra chaidh e mach 'n a charbad-san,
Air anamaibh 'toirt buaidh' !
Ach nis, an là ud dh'fhalbh e uath' ;
'S an staid, gu dearbh, tha truagh !

LXV.

'S e 'n Spiorad Naomh ni toileach iad,
Bhi tabhairt géill do Chriosd ;
'S am bi gach saors' is sonas ac',
Nach dealaich riu gu sìor.
'S O ! anam, thoir an obair dha,
A bhuineas dha mar Dhia !
Mu 'n tig am bàs gu h-obann ort,
'G ad leagadh teann a sìos !

LXVI.

'N sin dorus tròcair dùinear ort,
Bha dlùth dhuit fad do là ;
Tre 'n tugadh cothrom dùsgaidh dhuit,
Gu cùram mu do shlàint' ;
Ach chionn gu'n d' chuireadh cùl leat rith',
Bidh ciùradh agad 's cràdh ;
Oir dh'fhalbh a nis an ùin' ud uait ;
An ùin' nach pill gu bràth !

LXVII.

Ach fathast, 'm feadh 's tha ùin' ann dhuit,
Is gairm as-ùr o Dhia,
Mo thruaighe léir, nach dùisgeadh tu,
'S nach dùineadh tu ri Criosd !
Tha 'ghàirdean fathast sìnte dhuit,
O creid, gu cinnt', gur fìor !
'S gun dàil, ma 's e, 's nach pill thu ris,
Di-mhilltear thu gu sìor !

LXVIII.

Mo thruaighe léir, cha 'n aithne dhuit
Do chunnart no do chall,
No mhallachd tha 'n a luidhe ort,
Mar eallach tuilleadh 's trom !
'S cha 'n e a 's lugha cunnart dhuit,
Do d' chunnart thu bhi dall !
Ach Dia gu 'n tog an dalladh dhiot,
Mu 'n leagar thu fo 'n fhonn !

LXIX.

Is sibhse 'shluaigh mo chùraim-sa,
O, b' e mo dhùrachd dhian,
Ri Fear mo ghràidh gu 'n dùnadh sibh ;
'S an ùir mu 'n luidhinn sìos !
Oir dhòirteadh e, 'n a ghaol-san oirbh
An Spiorad Naomh gu fial :
O Gluaisibh !—teichibh !—aomaibh ris !
Seadh, aomaibh,—'s gabhaibh ciall !

LXX.

Tha iomadh dhibhs' mi-chùramach ;
—Is ciùrrtach leam a luaidh !—
O ! idir, c'uin a dhùisgeas sibh,
O 'r dùsal trom, 's 'ur suain ?
Oir, ma gheibh bàs is breitheanas,
—Tha feitheamh air gach sluagh—
Sibhse gun Chriosd 's gun maitheanas,
Bhur seasamh bithidh truagh !

LXXI.

'S ma chi mi measg an àireimh sibh,
'S an là an nochdar Criosd,
Chum sgaraidh chaoidh o 'làthair-san,
Na rinn air tàir a riamh :
Is ni e 'n diugh ni deurach mi,
—Ach sgeul a bhitheas fior—
Ri 'r dìteadh-san gu 'm feumar leam,
Mo sheul a chuir gu sìor !

LXXII.

'S a' chuid 'n ur measg a ghràdhaicheadh
Le Dia nan gràs o chian ;
'S mar thoradh air a ghràdh-san dhuibh,
A thàlaidh sibh gu Criosd ;
Gu 'n robh a Spiorad gràsmhor-san,
Ghabh tàmh 'n a phobull riamh,
Chaoidh maille ribh, 's 'g ur 'n-àiteachadh—
—Sud m' ùrnuigh ghnàth ri Dia—

LXXIII.

'S fo stiùradh 'n Spioraid uasail ud,
A chuireadh nuas 's gach àl,
O bithibh beò, is gluaisear leibh
Seadh, gluaisibh ann gach là ! *
Faigheadh e tric a' lùbadh sibh,
Is dlùth ri caithir ghràis ;
Is cuimhnichibh 'n ur 'n-ùrnuighibh
'M Fear-iùil le miann bhur slàint' !

LXXIV.

Is tagairibh, gu dùrachdach,
Gu 'n tigeadh 'n drùchd a nuas,
D' ar n-Eaglais, bheireadh ùrachadh,
Is lùth's gu seasamh suas ;
Gu seasamh le a Ceannard-san,
A cheangal ris 's an uair ;
Is bheirear dhuibh na beannachdan
A cheannaich e d' a shluagh.

* Gal v. 25.

LXXV.

"Gu 'n tigeadh àm ath-bheothachaidh,
  A thogadh reothadh bàis,
Dheth iomadh tha 'n am prìosanaich,
  Aig ceartas Dhia an sàs !
Gun eagal roimh an t-sìorruidheachd,
  A dh' iathas ump' gun dàil ;
Far am bi ceartas 'g iarruidh uath',
  An dìol nach toir gu bràth !

LXXVI.

"Gu 'n tigeadh 'n anail chaoimhneil ud,
  O cheithir ghaothaibh nèimh,
A shéideadh air na cnàmhaibh dhuinn.
  Tha fad 'n an tàmh fo 'n eug !
O, 's tioram, seadh, 's is lìonmhor iad,
  Fo ghrian an t-soisgeil shèimh ;
Is iomadh nis air liathadh dhiubh,
  'N an slighibh cianail féin !

LXXVII.

"Gu 'n tigeadh 'n anail éifeachdach,
  Air oighreachd Dhé a nuas !
A thogadh goirt is caoile dhiubh,
  'S a chaochaileadh an snuagh.
Oir na nithe ta làthair annt',
  Ghrad bhàsaicheadh gu luath,
Mur bi an Spiorad glòrmhor ud,
  'G an cumal beò gach uair.

LXXVIII.

'S e sud a bheireadh ath'rachadh,
  Seadh, earrach 'n déigh an fhuachd,
'S a bheireadh aimsir shamhraidh dhuinn ;
  'S an geamhradh theicheadh uainn.
Ni ghaoth o dheas, tra shéideas i,
  An déigh na gaoith o thuath,
Ar lios 's ar spìosraidh ùraichidh,
  'S bidh àileadh cùbhraidh uath'.

LXXIX.

"O, Spioraid, thugadh éisdeachd leat,
Is spéis do ghlaodh do shluaigh;
Tha là 's a dh' oidhch' ag éigheachd riut,
Le osnaibh gheur do-luaidh!
Gu 'n tigeadh àman ùrachaidh,
Air cloinn a' chùmhnaint nuas;
An anail dheanadh sùrdail iad,
Chum ruith an cùrs le buaidh.

LXXX.

"An anail dheanadh gnìomhach iad,
Am fion-lios Dhé gach là;
'S a dheanadh seasmhach, eudmhor, iad,
Is treun, 's an latha-bhlàir:
A dheanadh Criosd ro-phrìseil dhoibh,
Is iads' ro-dhìleas dha':
A bheireadh 'n inntinn spioradail,
'S d' a spiorad'lachd bhi fàs!

LXXXI.

'S a theachdairean an Tighearna,
'N a Fhionan-san fhuair dreuchd,
'S 'n a thigh a ghabh r' a riaghladh-san;
'S tha 'g iarruidh maith an treud;
O! chuireadh leis fo fhiachaibh sibh,
Bhi biathadh 'phobuill féin,
Is peacaich 'ghairm gu strìochdadh dha,
'S am bi ac' dìon gach ré!

LXXXII.

Air drùchd an Spioraid ghlòrmhor ud,
Biodh eòlas agaibh 's leirs'
Is thugaibh àite còmhnuidh dha,
Gu sònruicht', annaibh féin.
Oir 's e bheir saors is comas dhuibh,
Ni ullamh sibh 's an dreuchd;
'S a dh'easbhuidh 'ghnùis 's a chomunn-san,
Bhur 'n obair tha gun fheum!

LXXXIII.

O bithibh chaoidh mar sholusaibh,
  Ro-dhealrach measg an t-sluaigh,*
Is cuimhnichibh gur salann sibh,
  Do 'n talamh 'm bheil bhur cuairt.†
Is seirmear glòir Fear-saoraidh leibh,
  —A ghaol, a bhàs, 's a bhuaidh—
'S fo dhrùchd an Spioraid, saothraichibh ;
  'S bhur saothair-san gheibh duais.

LXXXIV.

Ach Dia nan gràs gu 'n deònaicheadh,
  A Spiorad dhòirteadh nuas!
Chum tional steach nam fògarach,
  'S gach sean is òg a gluas'd!
Gu 'n dùisgeadh e na codalaich.
  Gun eagal tha 'n an suain !
'S gu neartaicheadh e 'phobull-san,
  Gu cogadh leis an Uan!

LXXXV.

Ach, cia mar nithear sgeula leam,
  Air spiorad Dhé, gu slàn'!
'N a obair dhìomhair éifeachdaich
  Air 'phobull féin 's gach àl !
Is obair shruth o 'n Diadhachd i ;
  'S an Diadhachd tha a tàmh!
Seadh, obair air son sìorruidheachd !
  'N so crìochnaicheam mo dhàn.

* Phil. ii. 15. † Matt. v. 13.

# IOMRADH AITHGHEARR

AIR

# MR. IAIN CEANADAIDH URRAMACH

Ministeir a' Chaisteil Ruaidh,

DO 'N RINNEADH AM MARBHRANN A LEANAS.

---

Rugadh Mr. Iain Ceanadaidh, 's a' bhliadhna 1772; ann an Cis-Uirn, an Sgìreachd na Comraich, an Siorramachd Rois. Ach, ged b' ann do Sgìreachd na Comraich a bha Cis-Uirn, is ann ri Sgìreachd Loch-Caruinn bu mhò agus bu dlùithe dàimh an t-sluaigh; agus b' fhìor sin gu h-àraid mu theaghlach athar Mhr. Iain Ceanadaidh, gu sònruichte fhad 's a bha Mr. Lachunn Urramach air cheann na seirbhis agus na treuda an Loch-Caruinn. Bha Dòmhnull Ceanadaidh, athair Mhr. Iain, 'n a dhuine air an robh mòr mheas, mar dhuine diadhaidh. Chaidh a thogail 'n a òige le iarrtus air taobh a phàraintean, agus nach d'àicheadh e féin, gu 'm biodh e 'n a mhinisteir an Eaglais na h-Alba; ach an déigh dha dol air aghaidh ré seal 'n a fhòghlum, tharruing e air ais, gun fhios cinnteach bhi a nis againn ciod an impidh shònruichte fa leth fo 'n do chumadh air ais e. Agus mu thimchioll a chaithe-beatha, is leòr mar theisteas, a ràdh, gu 'n robh mòr mheas aig Mr. Lachunn Loch-Caruinn air. An déigh d' a mhac, Mr. Iain, bhi air cinntinn 'n a òganach, 's e a' dol air aghaidh 'n a fhòghlum chum na ministreileachd, theireadh Mr. Lachunn iomadh uair r' a athair, na briathran a chaidh a labhairt ri Daibhidh mu 'n teampull, agus mu Sholamh a mhac,—"A chionn gu 'n robh e 'n ad chridhe tigh a thogail do m' ainm-se, is maith a rinn thu gu 'n robh e ann do chridhe: gidheadh

cha tog thusa an tigh, ach do mhac,—togaidh esan an tigh do m' ainm-sa." Cha 'n fheud sinn bhi an teagamh, nach faca Mr. Lachunn Urramach deadh chomharraidhean air obair nan gràs ann an Iain Ceanadaidh, mu 'n rachadh e an fhad so: agus tha fios aig pobull an Tighearn, air feadh na Gàidhealtachd mu thuath, gu 'm bu duine Mr. Lachunn, 'n a ghinealach, d' an robh rùn an Tighearn air a foillseachadh, gu h-iongantach, ni bu mhò na fhuair duine eile 's am bith r' a linn, air an cualas iomradh leinne, 'n ar n-Eaglais. Agus cha mhò is fiosrach sinn, gu 'n robh an déigh sin, duine 's am bith eile an Albainn, 'n a' làithibh no 'n a ghinealach féin, bu dlùithe a ràinig, na Mr. Iain Ceanadaidh féin, air sealladh soilleir bhi aige air rùn an Tighearn, ann an co-chomunn a' chreidimh agus a' ghràidh r' a Ard-mhaighstir féin.

Tha fios gu maith aig co-aoisibh Mhr. Iain Ceanadaidh a tha fathast a làthair, gu 'n do thaisbeanadh gu ro mhoch, eadhon an làithibh 'òige, comharraidhean air obair nan gràs ann, air mhodh sònruichte, shoilleir: agus bha iomadh saorsa iongantach 's an fhreasdal air am buileachadh air. Fhad 's a bha e fathast 'n a naoidhean, thàinig a' *Bhreac* a stigh air an dùthaich, aon gheamhradh, gu trom, bàsmhor. Bha dithis do theaghlach 'athar, bu sheana na Iain, air an gairm air falbh leatha. Bha Iain féin air maduinn àraid air a thoirt co ìosal, 's nach b' urrainn doibh a bha timchioll a leapa a ràdh, am bu mharbh no 'm bu bheò e. Thàinig an luchd-cèirde gu an cistean-mairbh ulluchadh air chionn na cloinne a chaochail cheana; na càirdean, trom, muladach, deurach; agus 's e a dh'fhoighnich an luchd-céirde, an gabhadh iad a nis tomhas an treasaimh fir, agus e gu soilleir, a réir am beachd-san, air siubhal. "Cumaibh oirbh" ars an t-athair; "feudaidh sibh bhi a' falbh: teasairgear mo leanabh o 'n bhàs so; agus aidichear fathast leis an Tighearn e."

Mu aois nan còig bliadhna, bha e air a thabhairt gu mòr do ùrnuigh uaigneich; agus cha 'n e sin a mhàin, ach dh' innseadh dhuinn air ùghdarras nach gabh diùltadh

dhuinn,——eadhon mu 'n àm sin ("A beul naoidhean agus chìochran, dh'òrduich thu neart,") gu 'n do bheannaich an Tighearn e mar inneal. Chuir a mhàthair, aon là e a mach do 'n chruaich mhòine, a thoirt ultach mòine, a stigh leis. Thachair gu robh còs 's a' chruaich, a thug fasgadh agus folach do 'n leanabh ; chrùb e a stigh do 'n chòs ; agus thòisich e air athchuingibh a chridhe a dheanamh aithnichte do Fhear-éisdeachd na h-ùrnuigh. Thachair gu 'n d'thàinig bean bhochd an rathad, d' am b'àbhaist bhi ag iarruidh déirce ; agus aig nach robh deadh ainm roimh 'n àm so, a measg a luchd-eòlais. Chual i fuaim bruidhne 's a' chruaich mhòine ; tharruing i am fagus, chum 's gu 'n cluinneadh i : chuir i a cluas ris a' chruaich : chual i na h-uile focal a labhair an leanabh , lìonadh le h-iongantas a h-inntinn ; ach cha b' ann le h-iongantas a mhàin ; bhuaileadh a coguis ; agus riamh an déigh an là sin, tha e air 'aithris, le h-iomadh, gu'm facas atharrachadh soilleir, co dhiubh, 'n a giùlan 's 'n a comhluadar, air an robh coslas, gur h-ann o chumhachd a bha e.

Cha ghiùlain an t iomradh aithgearr so dhuinn mòran a thoirt air aghaidh mu chaithe-beatha Mhr. Iain Ceanadaidh ann an làithibh 'òige, mar bha e a' tighinn air aghaidh ; ach a mhàin a ràdh, a réir gach cunntais agus iomradh a fhuair sinn uime, uatha-san d' am b' eòl e o a cheud dol a mach, ann an sgoil ! 's an Oil-thigh, gu 'n do nochd e gu soilleir, taitneach, sònruichte, 'inntinn agus a chridhe bhi fo riaghladh gràis, le a ghiùlan bhi do réir sin.

Fhuair e comas searmonachaidh o Chléir Loch-Caruinn an déigh dha a dhol tre riaghailtibh fòghluim na h-Eaglais, agus Mr. Lachunn air cheann na Cléire. Dh' innis neach àraid dhuinn, o chionn ghoirid, ni a thuirt Mr. Lachuun, agus aobhar aige bhi a' labhairt mu dhuin' òg eile a fhuair comas searmonachaidh o 'n Chléir cheudna, an déigh do Mhr. Iain Ceanadaidh 'fhaotainn. Ars. Mr. Lachann,—"Rinn an Spiorad Naomh Mr Iain Ceanadaidh 'n a mhinisteir : ach tha eagal orm, gur h-e Mr. Iain agus mi féin a rinn ministeir do Mhr,——."

An déigh do Mhr. Iain Ceanadaidh bhi a nis 'n a shearmonaiche 's an Eaglais fhuair e gairm air tùs, gu bhi 'n a fhear-cuideachaidh do mhinisteir Sgìreachd Loch-Bhraoin. Cha 'n 'eil e a nis 'n ar comas 'ainmeachadh ciod an ùine a dh' fhàgadh an sin e, Ach na 'n ceadaicheadh giorrad ar n-iomraidh e, dh' fheudadh sinn iomadh dhearbhadh a thoirt, nach b' ann an dìomhanas a shaothraich e 's an Sgireachd fharsuing sin. Chaidh a ghairm 's an ath àit, gu bhi 'n a fhear-teagaisg, ann an *Eireabull*, an Duthaich Mhic Aoidh, far an robh Mr. Robison ainmeil, agus Mr. Macbride urramach 'n a dhéigh, roimh 'n àm so. Bha gun teagamh an dithis sin 'n an daoinibh air leth 's an Eaglais ; agus aig an robh an saothair gu mór air a h-aideachadh leis an Tighearn. Bu shòlas do na coimhthionalaibh 's 'a chèarna ud, 'n uair thàinig Mr. Iain Ceanadaidh 'n am measg, gur h-ann a fhuireadh e a' daingneachadh na h-oibre a chaidh a thòiseachadh fo 'n dithis a bha roimhe. Agus tha iad fathast r' am faotainn 's a' chèarna cheudna, fàsaichte nis mar tha i, an coimeas ris mar bha i an uair ud, neach agus neach, a dh' aidicheas, fhad 's is maireann doibh 's an fhàsach, agus tha sinn a creidsinn 's an' t-sìorruidheachd féin gu 'm b' e Mr. Iain Ceanadaidh an Teachdaire fo an do dhùisgeadh 's an do shoillsicheadh iad a chum eòlais air slighe na beatha maireannaich. Bha aige, fhad 's a bha e an Eireabull, bhi a' searmonachadh do chiomhthionalaibh ann an tri sgìreachdaibh fa leth, Sgìreachd Dhiùirinis, Eadar-a-chaolais, agus Thunga. Anns na Sgìreachdaibh sin, tha fathast, ainm agus cuimhne Mhr. Ceanadaidh, cùbhraidh agus blasda do phobull an Tighearn.

Fhuair Mr. Ceanadaidh, a ris, gairm gu bhi 'n a fhear-cuideachaidh do Mhinisteir Sgìreachd *Asaint*. Bha e seachd bliadhna 's an dreuchd sin ; agus cha b' ann dìomhain, gu cinnteach ; ach a shaothar gu mòr agus gu farsuing air a h-aideachadh. Bha e soilleir gu 'n robh an Tighearna maille ris. Bha an Sgìreachd farsuing, agus bha i an uair sin fo thuath lìonmhor, 's cha b' ann fàsaichte, mar tha a' chuid mhòr dhi an diugh. Agus

tha sinn a' creidsinn a réir na h-ùine a bha e 's an Sgìreachd sin, gu 'n robh a shaothar air a beannachadh air dhòigh co soilleir 's a chunncas riamh i. Bha a dheuchainnean féin aige 's an Sgìreachd, ach 's ann o dhaoinibh a bha iad. Bha gràdh an t-sluaigh air a tharruing a mach d' a ionnsuidh gu h-anabarrach. Chronaicheadh so dhoibh, ach b' ann le cumhachdaibh an t-saoghail so, 'n uair dh' iarr, s' a dh' oidhirpich iad e bhi aca mar mhinisteir, an déigh bàis an duine do 'n robh e 'n a fhear-cuideachaidh. Cha 'n fheud sinn, agus cha toigh leinn idir, connsachadh 's am bith an aghaidh luchd-riaghlaidh aimsireil a mholadh : 's ann a dhìteadh sinn e. Ach cha mhò a dh'fheudas sinn cruaidh-smachd agus ain-tighearnas na buidhne sin a mholadh, ach an dìteadh gu trom, leis an d' rinneadh 's a' chùis so, tàir, air athchuingibh an t-sluaigh, 'n uair dh'iarr iad uile mar leis an aon ghuth, Mr. Ceanadaidh bhi aca mar mhinisteir. Agus tha sinn a' creidsinn, gun tàmailt 's am bith do luchd-teagaisg eile, gur lìonmhor iad ann an *Asaint* mu thuath, gus an an là an diugh, nach d'fhuair fathast o 'n dh' fhàg Mr. Ceanadaidh iad, beathachadh no cuideachadh d' an anamaibh, mar fhuair 's mar mhothaich iad r' a linn-san 'n am measg. Cha b'iad sluagh na Sgìreachd sin a mhàin, ach nan sgìr-eachdan dlùth dhi, air an do luidh mulad nach b' eutrom, 'n uair mhothaich iad Mr. Ceanadaidh bhi air a dhiùltadh do *Asaint*.

Ach bha rùn an Tighearn a' stiùireadh an duine chaoimh, gu earrann eile do 'n fhìon-lios, far an robh obair a' feitheamh air. Fhuair e gairm agus cuireadh gu Sgìreachd a' *Chaisteil Ruaidh*, ann an Cléir na *Canaich*, an Siorramachd Rois. Rinn an Tighearn aithnichte, ceum air cheum, obair, do rìreadh, bhi aige r' a dhèanamh leis, 's an Sgìreachd ud, agus ann an crìochaibh farsuing na coimhearsnachd timchioll, am fagus agus am fad. Bha sgìreachdan àraid gun bhi fad o 'n *Chaisteal Ruadh*, far nach robh an soisgeul 's an àm ud. Bha Eaglais a' *Chaisteal Ruaidh*, a nis, air tighinn gu bhi 'n a fasgadh, 's na furtachd do anamaibh uireas-

bhuidheach, bochd, nan Sgìreachdan ud; agus chìteadh, gach sàbaid na ceudan dhiubh sud, nach faigheadh a stigh, a' dòmhlachadh nan dorsan 's nan uinneagan timchioll na h-Eaglais.

Cha 'n fhurasd dhuinn labhairt gu saor, mu 'n tomhas soirbheachaidh a fhuair obair an Tighearn fo làimh Mhr. Ceanadaidh an Sgìreachd a' *Chaisteil Ruaidh*. Tha iomadh dhiubh fathast a làthair, a measg an do shaothraich e. Cha bhuin dhuinne breth a thoirt orra. Ach a' toirt breth orra féin, cha chreid sinn nach lìonmhor an sin iad, a dh' aidicheas, ma bha buaidh do rìreadh dhoibh-san 's an fhocal, gur h-ann leis-san, mar inneal, a mhothaich an anama i. Agus is iomadh iad, do fhior phobull an Tighearn, ann an iomadh Sgìreachd agus coimhthional eile, o *Rutha-Stòir*, an *Asaint* mu thuath, gu ruig crìochaibh *Bhàideanaich* agus *Loch-Abair* mu dheas agus an iar, a dh' aidicheas gu 'n do shoillsich solus an t-soisgeil shiorruidh 's a' *Chaisteal Ruadh*, gu saoibhir, dealrach, pailt, ri linn Mhr. Ceanadaidh; agus a mholas an Tighearn, gu 'n do dhealraich e a mach as sin, gus an d' ràinig e orra-san, 'n uair bha iad 'n an suidhe an dorchadas, agus fo sgàil a' bhàis. Agus is iomadh uair a thachair, r' a linn, aig àmaibh sòluimte Comunnachaidh, nach robh aon choimhthional an taobh stigh do na crìochaibh farsuing ud, (agus á iomadh cèarna eile a thuilleadh orra), nach faighteadh neach agus neach dhiubh 'n an suidhe ann an coimhthional a' *Chaisteil Ruaidh*. Bha ainmean an Luchd-comunnachaidh, aon bhliadhna, gu sònruichte, air an togail, agus fhuaireadh cuid dhiubh a thàinig o dhà fhìchead Sgìreachd 's a deich.

Ach a mhàin aon duin' eile, agus 's e sin ùghdair a' Mharbhrainn a leanas, cha robh ministeir air feadh na Gàidhealtachd r' a linn, a shaothraich co farsuing 's a rinn Mr. Iain Ceanadaidh. Is gann a bha Sgìreachd an taobh stigh do na crìochaibh a dh' ainmich sinn cheana, agus far am faigheadh e dorus fosgailte, far nach robh e a' dol o àm gu h-àm, agus gu h-àraid aig tràthaibh comunnachaidh. Is e mhàin là a' bhreitheanais a dh' fhoillsicheas a' bhuaidh a thàinig an lorg a shaothrach

air feadh nan coimhthional ud. Ach bha e soilleir, gidheadh, rè aimsir a shaothrach, nach robh coimhthional dhiubh sud uile, far nach faighteadh comharraidhean taitneach, gu 'n robh an Tighearn maille ris. Bha a' bhuaidh shònruichte so air searmonachadh Mhr. Ceanadaidh, os ceann gach duine 'n a dreuchd air an do chuir sinne eòlas, ged bu choigreach do choimhthional Mhaighstir Ceannadaidh e 's an àm, gu 'n robh smachd agus ùghdarras a theagaisg a' cur ràthadh air aire luchd-éisdeachd, 's 'g a fhàgail soilleir dhoibh, nach b' ann uaithe féin a bha e a' labhairt riutha, ach do rìreadh o Dhia, ag innseadh dhoibh an cliùtha 's an cor. Bha a' bhuaidh so 'n a theagasg-san, a ruigheachd a stigh air dìomhaireachdaibh spioradan dhaoine, 'g an rùsgadh, 's 'g an dearbhadh, 's 'g am fàgail gun lethsgeul.

Ach is ann do phobull an Tighearn gu h-àraid a b'àbhaist do Mr. Ceanadaidh, 'n uair thigeadh e 'n am measg, bhi 'n a aobhair gean agus subhachais. Ma bha anam sàruichte 's am bith,—anam brùite, leonta, no fo thrioblaid, anam ann an dorchadas, no ann an geimhlibh,—anfhann, tinn, lag-chridheach, falamh, no fo dhìobhail misnich, bha focal aige o 'n Tighearn r' a thoirt dhoibh 's r' a roinn a mach orra leth air leth. Ann an roinn an fhocail so orra, dheanadh se e le cuimse spiordail, agus ann am bannaibh a' ghràidh, a' chaoimhneis, agus na dìlseachd sin, a bha do rìreadh a' foillseachadh gu 'n d' fhòghluim e féin iad o Chriosd. Is iad na h-euslain, na daoine ciurramach, na bochdan, na bacaich, na doill, a dhòmhlaich mu thimchioll Chriosd 'n uair bha e féin air thalamh a bhos. Agus far an do fhrithealadh a Spiorad-san gu saoibhir d' a sheirbhisichibh féin, chithear an ni ceudna, 's an t-seadh spioradail, a' tachairt. Agus cha b' aithne dhuinn idir, c'àit, 'n a latha féin, a b' fharsuinge a nochdadh so, na ann am pearsa, agus fo shearmonachadh Mhr. Ceanadaidh. B' iad sud an dream a mhothaiceadh, fo a mhinistreileachd, na feartan, air an robh an anama am feum, a' tighinn d' an ionnsuidh mar o 'n Tighearn;—an Tighearna gu tric, le a sheirbhiseach, a' pilleadh am bruid, mar shruth 's an àirde deas. Cha b'

iad na gluasadan eutrom, fuaimneach, farumach, falamh, a gheibhteadh a' leantuinn na saothrach beannaichte air an d' fheith an lethide so ; ach an oladh 's am fìon air an dòrtadh a stigh air creuchdaibh domhain agus dìomhair an anama, troimh làimh an t-seirbhisich theò-chridheich, aig an robh co-fhulangas maille ruitha 'n an deuchainnibh ; agus e féin air a leigheas 's air 'eiridneadh fo làimh an Ard-léighe, d' an aithne dìomhaireachd a' chridhe stigh.

Cha b' ainmic le anamaibh fo thrioblaid a thighinn do 'n *Chaisteal Ruadh* astar nan ceud mìle, a sireadh na furtachd agus an fhuasglaidh air an robh iad am feum. Agus tha fios againn gu 'n robh iomadh neach àraid, a ghairmeadh air tùs fo mhinistreileachd Mhr. Ceanadaidh, a bha a' tighinn aig amaibh suidhichte gach bliadhna, a sgìreachdaibh lìonmhor, g' a éisdeachd, aig amaibh coinnimh agus sermoin, air chùl amaibh sòluinte comunnachaidh ;—anama a fhuair, mar dh' aidicheas cuid dhiubh féin fathast, gu tric, an soithichean falamh bhi air an lìonadh;—an t-uisge beò a' tighinn a stigh, a' taiseachadh 's ag ùrachadh an fhuinn, agus eadhon a' chainnt bheannaichte 's an do ghiùlaineadh an teagasg, a' sileadh mar an drùchd air buaidhaibh an anama. Bu ni comharraichte mu an leithidìbh so gu tric, gu 'n tigeadh 's gu 'm falbhadh iad, gun aon fhocal a labhairt ris an duine bheannaichte fein, an anama air faotainn riarachaidh o a theagasg, agus an inntinn fo thomhas do fhiamh, le doimhneachd a bhreithneachaidh mu an cùisibh 'n a ioghnadh dhoibh. Is ann a shaoileadh neach gu 'n robh e gach là ag éisdeachd an osnaidhean uaigneach, agus 'n a fhianuis air spàirn nan anama ud a' gearan ris an Tighearn.

Ged bha saothairean Mhr. Ceanadaidh, mar so, farsuing, lìonmhor, o 'n bhaile.—gidheadh b' e 'n t-aodhair e aig an àm cheudna nach do dhearmaid an treud a dh' earbadh gu sònruichte ris féin. Is fianuisean iomadh dhiubh féin fathast air so. Agus cha b' ann an lughad, ach an lìonmhoiread bha na saothairean so 'n am measg a' dol, o bhliadhna gu bliadhna, mar shaothairibh sàbaid

agus seachduin. An t-seachduin mu dheireadh d' a chuairt air thalamh, shearmonaich e dhoibh na h-uile là do 'n t-seachduin sin. Agus mar bha e a' pilleadh dhachaidh an uair mu dheireadh a labhair e riutha, agus e a' faicinn a' choimhthionail a' sgaoileadh ri solus na gealaich,—sheas e, agus e a' sealltainn air a is orra. "Mo phobull caomh ! Mo phobull bochd !" ars esan, an éisdeachd aoin d' a nigheanaibh, a bha 'n a seasamh r' a thaobh,—'s a mhothaich, ged bu bheag a smuainich i 's a' cheart àm c' air son a bha e, gu 'n robh a bhriathran air an labhairt gu h-anabarrach sòluimte agus cudthromach, agus e an uair sin 'n a làn shlàinte àbhaiseich Is ann á sheas e,—a shùil a' foiseachadh air an t-sluagh, gus an robh iad a' dol as an t-sealladh ;—cheumnaich e, an sin air a shocair, a stigh, gun fhocal tuilleadh a labhairt 's an àm. Agus a nis á teis-meadhon a shaothairean, mar theireadh sinne, fhuair e gairm an Ard-Mhaighstir a dh'ionnsuidh a shuaimhneis shìorruidh. Duine a bha a riamh, o thùs a shaothrach, eudmhor, dian, dìleas, agus cumhachdach, ann an tagradh ri anamaibh as leth Chriosd, cha b' fhurasd 'fhaicinn roimh-làimh, cia mar b' urrainn ath-bheothachadh a thiginn air 'n a eud agus 'n a ghràdh. Gidheadh, chunncas, agus dh' aithnich a choimhthional féin air, goirid roimh dha bhi air a ghairm air falbh uatha, gu robh lasadh anabarrach air tighinn air, 'n a eud, agus 'n a thagradh riutha. 'S ann bha e mar nach b'urrainn e dealachadh riutha, gus am faiceadh e ni-eigin do dhearbhadh mu gach aon fa leth dhiubh, Criosd bhi air a ghintinn annta. Bha e soilleir gu 'n robh e a' faicinn na h-ùine nis bhi goirid. Agus cha b' iongantach idir roimh-fhios bhi aig Mr. Iain Ceanadaidh, o'n Tighearn, an t-àm bhi air tighinn 's an gairmteadh a suas e. B'iomadh dearbhadh a thug e, ré aimsir a chuairt, an Tighearn bhi a' toirt dha aithne roimh-làimh mu nithibh a bha fathast neo-aithnichte do dhaoinibh eile. Cha b' e uaill, 's an t' sochair neo-àbhaiseach so a chiteadh, 'n a bhriathraibh, no 'n a ghiùlan ;—cha b' urrainn, gu cinnteach gu 'm b' e, ann an duine a fhuair co fagus 's a fhuair esan, ai

uchd agus comhairle a Thighearn. Is e a gheibhteadh ann-san, irioslachd-inntinn, sèimheachd, macantas, eagal diadhaidh, fiamh na naomhachd air a spiorad, 'n uair bu shoitheach e a bha làn do nithibh doimhne Dhé Mar b' àirde a chìtheadh pobull an Tighearn e ag éirigh suas mar air sgiathaibh, 's a' gabhail seallaidh air glòir na Diadhachd agus na rìoghachd a ta shuas,—is ann a b' ìsle a mhothaicheadh iad e a' tighinn, ann am beò-thruacantas gràidh, a nochdadh a cho fhulangais ri cor nan anàma a bha an sàs, agus a' seòladh shlighe an fhuasglaidh dhoibh-san a bha ceangailte. Bha an tomhas 's an robh rùn an Tighearn air a thoirt dha, a' foillseachadh cuid do nithibh a bha fathast gu teachd,—air a dheanamh aithnichte air mhodh shònruichte ann, goirid roimh àm a chaochlaidh. Ré na bliadhna sin féin, ann an caochladh àit, dh'innis e gu sòluimte do choimhthionalaibh fa leth, gu'm b'i sin an uair mu dheireadh a labhradh e riutha. Agus mu thimchioll nan gluasadan agus an atharrachaidh a bha 's an àm a' tighinn dlùth air Eaglais na h-Alba, b'iomadh rabhadh, earail, agus sanus, a thug e d' a choimhthional féin. "Tha an là dlùth oirbh," ars esan, aon uair. "ged nach faic mis' e, anns am faic sibhse, am feur a' fàs ann an dorsaibh an tighe so; anns am faic sibh sagart Pàpanach, feudaidh e bhi, no neach is co-ionann dhuibhse ri sagart, 'n a sheasamh far am bheil mise an diugh,"

Cha chomharradh air mhaith mu chor na h-Eaglais, gu'n cuireadh, an Tighearn bhi a' buileachadh a leithid so do thìodlaic gràis,—iongantas air neach 's am bith. Ach is truagh do rìreadh an comharradh e ma 's e spiorad farmaid, no àicheadh nan nithe so, a gheibhear a' gluasad ann an uchd cuid do luchd-aideachaidh, ri cluinntinn an iomraidh so. Agus is dearbh leinn gur h-e an teisteas a bheir pobull an Tighearn a fhuair sochair an fhior eòlais air an duin' urramach so; eadhon nach b' urrainn dhoibh féin bhi fad no goirid 'n a chomhluadar, no 'n a chuideachd, gun làn-dearbhadh a thiginn a dh'ionnsuidh an tuigse, gu 'n robh mu 'n coinneamh, "Duine roionmhuinn,"—duine eadhon mar bha Daniel o shean,

mu 'n dubhairteadh, "tha thu air do ghràdhachadh gu ro mhòr."

Cha 'n eutrom an gnothuch do dhuine 's am bith a ghabhail os làimh, buadhan agus feartan cliù Mhr. Iain Ceanadaidh a chur an céill. Cha ghabh sinne os làimh e. Gidheadh is dleasdanas e a dhlighear do 'n Eaglais, ni-eigin bhi air a chur sìos mu an timchioll.

O gach iomradh a fhuair sinne mu Mhr. Ceanadaidh o iomadh a chuir eolas gu moch air, agus aig an robh tìodhlac breithneachaidh, is e an teistas-san gu 'n d' thàinig e a mach o thùs a chuairt mar Shoisgeulaiche, ann an lanachd neirt agus ulluchaidh, agus an lànachd sin o shuas; agus gu 'm facas dearbhaidhean mar an ceudna o thùs a shaothrach 's an fhìon-lios, an Tighearn bhi maille ris! agus an Tighearn bhi a' toirt dha toraidhean a shaothrach: agus tha cuid do na toraidhibh so fathast r' am faicinn,—eadhon ann an sgìreachdaibh agus ann an coimhthionalaibh, far nach d' fhuair e féin riamh dol a stigh. Chum luchd-fuath na fìrinn a mach e; ach bhuadhaich saor-ghràs, a dh' aindeoin orra. Agus mar so, cha 'n aithne dhuinn, a réir ar n-eòlais 's ar fiosrachaidh, gu 'n robh air feadh na Gàidhealtachd, duin' eile r' a linn, is *mò* air an do chuir an Tighearn do 'n urram so,—buaidh shlàinteil do anamaibh bhi a' leantuinn a shaothrach. Tha so mar an ceudna r' a thoirt fainear mu chliù a shaothrach-san, 's a toradh; gu 'n robh a leithid do shuidheachadh, do bhrigh, do rannsuchadh, agus do ghliocas spioradail 'n a theagasg, agus gu 'm feudadh neach comharraidhean air leth a theagasg aithneachadh, ann an suidheachadh inntinn, 's ann an comhluadar na dreama a fhuair an ceud dùsgadh, agus eadhon cuid d' an oileanachadh, fodha. Agus tha fios againn air so, gur h-iomadh uair a dh' aithnich aon neach dhiubh so, air neach eile dhiubh, gun eòlas 's am bith bhi ac' air a chéile roimh 'n àm 's an do choinnich iad,—"Gun teagamh, is ann fo theagasg Iain Ceanadaidh a fhuair thusa buillean an ùird sin leis an do bhriseadh thu, agus eòlas na bunaite sin, air am b' àill leat a nis bhi air do thogail suas."

Bhuilich an Tighearn air, air mhodh chorporra féin, foghainteachd, neart, agus dealbhachas pearsa, a bha sònruichte, agus neo-àbhaiseach. Bha neo-sgàthachd, duinealas, agus aon-fhillteachd inntinn,—carthanachd, caomhalachd, agus dìlseachd, 'n an tìodhlacaibh nàdurra dha; agus 'n uair chaidh iad so uile, a mhaiseachadh le gràs,—agus am beothachadh, an ceann a chéile, mar fheartaibh pearsa agus inntinn araon, mar chaidh a dhèanamh, leis an Tighearn, ann-san, gun teagamh, gu moch,—bha inneal air 'ulluchadh, mu 'm feudadh neach a ràdh roimh làimh, gu cinnteach gu robh seirbhis shònruichte aig an Tighearna r' a dheanamh leatha. Bha aig Mr. Iain Ceanadaidh, mar thìodhlaic, gu nàdurra, farsuingeachd, soilleireachd, neart, agus géiread tuigse agus bhreithneachaidh a bha ainneamh r' am faotainn. 'N uair bha iad so air an ath-nuadhachadh tre ghràs, agus mar tha an fhìrinn ag innseadh dhuinn,—"An dream a tha a réir an Spioraid, tha an aire air na nithibh sin a bhuineas do 'n Spiorad,"—bha comas oibreachaidh agus cleachdaimh aig an tuigse agus aig a' bhreithneachadh ud, a bha air leth iongantach, prìseil; a' dol a stigh, gu bhi a' ruigsinn air dìomhaireachdaibh na fìrinn;—'g an aithneachadh, 'g an rannsuchadh, agus 'g an laimhseachadh—agus 'aignidhean agus a chridhe féin 'g am faotainn prìseil, glòrmhor; agus gheibhteadh 'inntinn ann an labhairt o 'n fhocal, agus 'g a mhìneachadh, mar shoitheach a' cur thairis, agus e a' toirt a mach agus a' roinn gu cubhaidh, á ionmhasaibh neo-chrìochnach na fìrinn, nithe, a dh' aithnicheadh anama fa leth, bhi a' luidhe r' an cor féin. Bha na nithe so, gu tric os ceann seallaidh agus breithneachaidh, do anamaibh bochda, mar mheas air àrd mheanglanaibh nan craobh, nach faicear os ìosal,—gus an d' fhuair, mar gu 'n abradh tu, gàirdean an fhir-theagaisg, tre ghràs, neart agus comas sìnidh, leis an d'ràinig e air meas tarbhach chraoibh na beatha, a' lùbadh nan geug, agus a' buileachadh an toraidh, agus 'g a roinn; gus an d' fhuaireadh e, a réir a' gheallaidh, a' leigheas anam dhaoine. Agus mar bha geurachd agus soilleireachd breithneachaidh air an

tabhairt do Mhr. Ceanadaidh ann an nithibh Dhé agus Chriosd; mar sin, bha an tìodhlac agus an gràs ceudna 'g a fhàgail comasach bhi a' deanamh sgaraidh eadar a' mhaith agus an uilc, ann an suidheachadh, agus ann an coraibh anama fa leth. B' anam cruadhaichte do rìreadh 's a' pheacadh, a b' urrainn seasamh gun chriothnachadh agus gun fhéin-dhìteadh ri aghaidh faobhair an teagaisg ud, 'n uair ghabhadh am fear-labhairt claidheamh an fhocail 'n a làimh. Is ann an làimh an Spioraid shìorruidh, gun teagamh is claidheamh dà-fhaobhair e: ach tha an Spiorad sin fein ag altachadh a' chlaidheimh, le an inntinnibh-san, mar innealaibh, tre 'n deachaidh an claidheamh ceudna, cheana, a chur. Agus gu cinnteach ann an làimh Mhr. Iain Ceanadaidh bu lìonmhor na h-anama d' an d' rinneadh "focal Dhé beò agus cumhachdach, agus ni bu ghéire na claidheamh dà fhaobhair 's am bith; a' ruigheachd eadhon chum eadar-sgaraidh an anama agus an spioraid, agus nan alt agus nan smear, agus a' toirt breth air smuaintibh agus air rùnaibh a' chridhe." Agus, fo 'n teagasg chumhachdach, spioradail, bheò so, bha luchd-éisdeachd air an toirt gu bhi a' mothachadh gu 'n robh na h-uile nithe, eadhon annta féin,—'n an anamaibh, agus 'n an oibribh, "Lomnochd agus fosgailte do shùilibh an Ti sin, d' am feum sinn cunntas a thabhairt." Theireadh an fhoòil teagasg cruaidh r' a theagasg;—a' rùsgadh gach cuilbheirt, a' leagail sìos ga làr nan dìdeanan-bréige,—a' tarruing na féin-fhìreantachd gu solus an fhocail, 's 'g a cur gu nàire fo thuairisgeul a gràinealachd féin. Gheibhteadh an teagasg ud a' bearradh 's a' lomadh an anama, 'g a fhàgail gun chùl-taic, gun fhasgadh, ri aghaidh ceart bhreitheanais Dhé, agus fo bhinn-dìtidh a lagha. Ach cha b' e iarrtus no tlachd an fhir-theagaisg chaoimh ud, anama dhaoine 'fhàgail 's an luidhe sin. 'S ann a ghabh 'anam féin tlachd, 's a fhuair e suaimhneas, ann an òirdheirceas iomlanachd an Aoin ungta; agus is ann ann an Criosd a shearmonachadh do pheacachaibh caillte a ghabh e do rìreadh tlachd; agus 'g a mholadh do 'n spiorad bhrùite. 'S ann an sin a chìteadh gu

sònruichte a thagradh 's a dhian-dhùrachd, agus e ann an spàirn anama, a' co-fhreagairt an tuairisgeil bheannaichte sin,—"Uime sin, is teachdairean sinne air son Chriosd, mar gu 'n cuireadh Dia impidh leinne: tha sin a' guidheadh oirbh as uchd Chriosd, bithibh réidh ri Dia." 'S ann 's an tagradh ud ri anamaibh a chìteadh an gràdh sin,—an gràdh saor, sìorruidh,—a b' e a mhiann 's a thlachd a ghnàth bhi a' moladh,—a' dealradh a mach, eadhon 'n a ghnùis féin, agus e mar gu' 'm biodh e a' leaghadh fo chumhachd a' ghràidh sin, a bha an Spiorad Naomh, gun teagamh, a' giùlan a stigh air 'anam. Cha b' ainmic a chunnaic cuid, an fhìrinn phrìseil sin air a leigeil ris, eadhon gu faicsinneach 'n a shnuadh,—ann an teas a thagraidh,—"Air bhi dhuinne, le aghaidh gun fholach ag amharc mar ann an sgàthan air glòir an Tighearna, tha sinn air ar n-àtharrachadh chum na h-ìomhaigh ceudna, o ghlòir gu glòir, mar le Spiorad an Tighearna." 'S cinnteach sinn nach 'eil sinn a' dol thar an tomhas cheadaichte, ged theireadh sinn nach b' urrainn do anam creidmheach, agus e ann am beò-chleachdamh 's am bith, suidhe fo éisdeachd Mhr. Ceanadaidh, gun 'fhaicinn gu 'n robh aige-san comh-pàirt gu fìrinneach, 's an t-sochair mhòir ud, a shealbhaich seirbhisich Chriosd anns na linnibh o shean.

Cha mhò a b' ann 'n a dhleasdanasaibh follaiseach a mhàin, a chìteadh maraon smachd agus maise na diadhachd a' dealradh ann. 'N a chomhluadar, 'n a ghiùlan, 'n a ghluasadaibh, bha comharraidhean an duine nuaidh co so-aithnichte ann, agus ged nach b' urrainn do neach 's am bith eòlas a chur air gun spéis agus gun urram bhi aige dha, mur dhuine; gidheadh b' e cliù agus giùlan an duine nuaidh a chìteadh a' toirt barrachd, 's a gheibhteadh a' tarruing gràidh phobuill an Tighearn d' a ionnsuidh. Dh' fheudadh cuid, eadhon dhiubh-san, ni-eigin do fhiamh bhi orra 'n a chuideachd, no 'n a chomhluadar, roimh dhoibh mòran eòlais a chur air. Cia mar b' urrainn iad ach ni-eigin sgàtha bhi orra roimh dhuine a ràinig air a leithid do sheasamh ann am beatha na diadhachd, agus a mhothaich iad bhi co àrd os an ceann féin;

agus dearbhachd aca gu 'm bu leanabaibh a mhàin iad féin fo a làimh, 's gu 'm bu dligheach dhoibh urram a nochdadh dha. Ach mar bu dlùithe a thigeadh iad dha, is ann bu mhò a chiteadh, 's a choinnicheadh iad annsan, an tairisneachd iriosal, an caoimhneas gràidh, agus a' chaomhalachd bheannaichte sin, a mhisnicheadh 's a thàlaidheadh iad ; 's a dh' fhàgadh dearbhadh prìseil 'n an uchd,—eadhon mar is gràdh Dia,—mar sin, an dream a 's dlùithe a gheibh teachd am fagus dha-san, gur h-iad sin a 's mò 's an dealraich fìor ghràdh a mach, maille ris an fhìor irioslachd sin, a mheasas gur fèarr gach aon neach eile na e féin. Cha b' ann gu neo-bhreithneachail a bha so. Cha b' aithne dhuinn duine, bu chumhachdaiche o'n tigeadh cronachadh, eadhon le a thosdachd, do 'n aideachadh anns am faiceadh a gheur-fhradharc gu 'n robh giamh na mi-fhallaineachd ann.

Na 'n rachadh sinn a dheanamh iomraidh air buadhaibh a shearmonachaidh, cha bhiodh dhuinn 's a' cheud àit, ach a ràdh, gu 'n tuigeadh tu féin air, o a dhol a mach, gur h-i a b' inntinn dha—"So chuir mi romham, gun eòlas a ghabhail air ni 's am bith 'n ur measg, ach air Iosa Chriosd, agus esan air a cheusadh." Chitheadh tu e eadhon 's an dol a mach, agus a spiorad luchdaichte, mar fo chudthrom na teachdaireachd glòrmhoir a ghiùlain e, agus a prìsealachd do anamaibh dhaoine. Mar a rachadh e air aghaidh, chitheadh tu, gu'm b' e gràdh, an gràdh sìorruidh, an gràdh saor, an ni sònruichte, leis an d' rinneadh greim air 'anam féin ; agus gu 'm b' e an gràdh sin, bu mhiannach leis, gu 'n tuigeadh, 's gu 'm breithnicheadh, gach dùil. B' i glòir pearsa an Eadarmheadhonair, *Emanuel*, an Dia-duine, aon do theagasgaibh prìseil an t-soisgeil shìorruidh, anns am faighteadh a bhriathran, farsuing, sòlasach, geur-sheallach, cumhachdach, drùidhteach. Agus ann am mìneachadh an rathaid 's am bheil am peacach, fo theagasg an Spioraid Naoimh, air a tharruing uaithe féin, no a mach as féin, gu bhi a' gabhail aithne air a' Phearsa ghlòrmhor so, agus gu bhi a' deanamh greim air tre chreidimh, gus am faighear ann e, còmhdaichte le 'fhìreantachd-san ;—

bu shoilleir, agus bu tharbhach a theagasg. Obair an Spioraid 's an anam,—obair na h-ath-ghineamhuinn 's na h-ath-bhreith, agus obair ghlanaidh na fola, is ann mu 'n déighinn sin, 'g am mìneachadh, 'g an lorgachadh, 's an anam shàruichte, 'g an dearbhadh, agus anns gach ceum a' cur dealachaidh le glan fhaobhar an fhocail eadar an glan agus an neo-ghlan, eadar an fhìor obair agus a coslas a mhàin,—'s ann an so, gu ro shònruichte, a gheibhteadh Mr. Iain Ceanadaidh, a' dol a stigh gu dìomhaireachdaibh a' chridhe, agus a' toirt a leithid do shealladh do thuigse agus do choguis a' chreutair air 'uile cheumannaibh féin, agus gu 'n smuainicheadh tu nach bu chomasach do 'n chealgair dol as 's am bith bhi aige; agus far an robh ni 's am bith do 'n fhìor obair ud, gu 'm feumadh gu 'm buaileadh 's gu 'n dealradh an solus ud a stigh oirre, eadhon ged bhiodh i foluichte gu sin o 'n anam féin,—agus gu 'm feudadh e misneachd a ghlacadh. Na 'm feudadh sinn a ràdh gu 'n robh neach seach neach do fhìor sheirbhisichibh Chriosd bu mhò na chéile a thug urram do 'n Spiorad agus d' a obair 's an anam, ann an claoidh na truaillidheachd, theireadh sinn gu 'm b' e Iain Ceanadaidh an duine. Ach cha 'n 'eil. Gidheadh tha eadar-dhealachadh thìodhlacan ann, agus b' e so aon air leth do na tìodhlacaibh sònruichte—a fhuair esan tre ghràs. Bha géiread a bhreithneachaidh spioradail a' faotainn dol a stigh 's an obair dhìomhair, ghlòrmhor so, air a leithid do dhòigh, agus nach b' urrainn, theireadh tu, a measg a luchd-éisdeachd 's an do thòisich an obair idir, aon ni bhi air 'fholach o aon dhiubh, a bhiodh cunnartach, cronail, no 'n a bhacadh do 'n obair sin. Bha, mar so, an creutair nuadh,—a' bheatha spioradail, ann am pobull Dhé, 'n an cùram air spiorad an fhir-theagaisg ud. Gu cinnteach, b' i a' bhan-altrumachd fhallain a fhuair gach anam a bhlais, fo a theagasg-san, an Tighearn bhi gràsmhor. Chìteadh air a ghnùis, ann an laimhseachadh dheuchainnean agus uallaichean an anama, an cùram fo 'n robh e, gur h-ann ri oighreachd Chriosd, agus ri toradh saothrach 'anama-san, a bha a ghnothuch. O, is ann an

so a mhothaicheadh pobull an Tighearna, caoimhneas, carthannachd, dìlseachd Chriosd, a bhi air an uluchadh dhoibh féin, agus air an nochdadh, troimh inntinn agus troimh chridhe an aodhaire. Bu tric a thug, na fhuair iad mar so, air iomadh, bhi ri ioghnadh agus ri moladh, air son mar dh'ulluich an Tighearn dhoibh, fear-iùil 's an fhàsach: agus tharruing so air mhodh àraid, agus cha b' iongantach e, gràdh na h-oighreachd d' a ionnsuidh. Anns na ceumannaibh sin, tre 'm bheil aig an obair dhìomhair a dhol air a h-aghaidh 's an duine 's an leth stigh, ann am fìor phobull Dhé; tha sinn a' creidsinn gur gann, co fhad 's a chuala sinne, no a leugh sinn,—a fhuair fear-teagaisg 's am bith, barrachd soilleireachaidh, 's a fhuair Mr. Ceanadaidh:—an dealachadh a chuireadh e gu tric, agus gu dìleas, soilleir, cumhachdach, eadar na nithe a bha do 'n fheòil agus do 'n Spiorad, agus eadar na nithibh a bha 'n am buaireadh o 'n eascaraid, agus a bha 'n an deachdaimhibh, a' tighinn o 'n inntinnibh féin, ris an labhradh e. Bu shoilleir 'n a theagasg, gu 'm feudadh e do rìreadh a ràdh, 'n a thomhas féin, mar deir an t-abstol ris na Corintianaichibh—"Oir cha 'n 'eil sinn aineolách air innleachdaibh Shatain." Agus cha b' e so a mhàin, ach cha b' ainneamh uair, a fhuair iomadh neach do 'n phobull e, a' toirt rabhaidhean roimh làimh dhoibh, mu bhuairidhibh sònruichte a bha gu a thighinn orra ann an ùin' aithghearr an déigh an àma 's an do labhair e riutha. Agus is aithne dhuinn neach agus neach, do 'n deachaidh na rabhaidhean ud a bheannachadh gu pailt agus gu gràsmhor. Cha 'n fheud sinn bhi 'n teagamh, nach b' iomadh cor 's an robh anama fa leth, 'chaidh 'fhoillseachadh dha gu sònruichte,—cha 'n abair sinn gu mìorbhuileach; ach gidheadh, ann an cumhachd Dhé, 's an uaignidheas, 'n a fheitheamh air an Tighearn; agus esan mar so, o 'n uaignidheas a' dol a mach, air 'ungadh tre ghràs, gu bhi a' gairm sithe agus fuasglaidh, agus comhfhurtachd, do 'n dream a bha 'n sàs, no an cunnart fàilneachaidh agus tuiteim. Dh' aithnicheadh iomadh air a ghnùis fhlathail, 's an dol a mach, gu 'n robh teachdaireachd phrìseil air a shiubh-

al, d' an ionnsuidh féin. Agus tha sinn a' creidsinn gur h-iomadh aon do phobull an Tighearn, a thuig 'n am faireachduinn féin, 'n an suidhe fo a theagasg, ciod e a tha air a chiallachadh, le gnùis Mhaois bhi a' dealradh 'n uair thàinig e a nuas o 'n bheinn ; agus mar tha 'm focal a' cur an céill gu 'm bi frithealadh an Spioraid ni 's ro-ghlòrmhoire,—le bhi eadhon a' dearcadh air gnùis an Teachdair' urramaich so, agus e a' tighinn a mach air a luchdachadh le lànachd bheannachd shoisgeil na sìthe. Cha b' ann o mhullach na beinne a loisg le teine, a ghiùlain e sud leis,—ach o 'n uaignidheas, agus e ann an sìneadh agus ann an spàirn anama, 'n a cho-chomunn tre chreidimh ris an Tighearn,—a' tagradh as a leth féin, agus as leth na h-oighreachd agus an aobhair. B' ann do rìreadh ann "an gleann na h-irioslachd" a fhuair esan bhi mar so air 'àrdachadh, agus air a lìonadh, mar shoitheach taghta, le lànachd gràis. Is ann 's an uaignidheas a bha a thlachd. Agus is fianuis chudthromach so, a tha sinn cinnteach a dh' fhàgadh le Mr. Iain Ceanadaidh, 's a tha mar fhiachaibh oirnn a thabhairt do Luchd-teagaisg agus do Luchd-éisdeachd,—meud na h-ùine a bhuilich e 's an uaignidheas. Ma bha a thiodhlacan agus a ghràs a 'toirt barrachd air mhodh co sònruichte os ceann na chunncas 's a' chuid mhòir ; a réir sin, bha fios aca-san d' am b' eòl a ghiùlan o là gu là,—a réir sud, gu 'n robh an tomhas 's an deachaidh an ùine a bhuileachadh leis gu h-uaigneach, ann an co-chomunn ris an Tighearn.

Bha dol a mach, agus cuairt, agus saothairean an duine urramaich so, uile, comharraichte, soilleir, neo-àbhaiseach. Bha 'aithne agus 'eòlais air dìomhaireachdaibh an fhocail—air dìomhaireachdaibh an rùin shìorruidh, ann an tomhas; air dìomhaireachdaibh peacaidh, agus buairidh, air dìomhaireachdaibh a' chridhe 's an anama, agus oibre an Spioraid Naoimh,—bha iad uile, ann san, 'n an nithibh comharraichte, a dh' ulluich an Tighearn, ann san, a chum leas a phobuill agus 'aobhair féin. Cha b' ann, mar so, tartarach, farumach, agus cruaidh-sgalanta, a gheibhteadh a theagasg fallain, spioradail, beannaichte : cha b' ann gu h-ioghnadh chreutair-

ean a tharruing chuige féin, mar gu 'm biodh e ag iarruidh molaidh agus cliùtha o chreutairibh bàsmhor, peacach, agus a' deanamh spùinnidh air Dia, ann an seirbhisibh a thighe 's a rìoghachd féin. Agus mar dh' ainmich sinn cheana, cha b' i a' bhuaidh a chìteadh a' leantuinn a theagaisg, straidhlich a measg nan cnàmhan tiorma, agus iad a' tuiteam sìos a rìs, co tioram 's co cruaidh 's a bha iad riamh : cha b' ann a' ruith, a bha a theagasg air uachdar, mar chithear am fath-losgadh 's an earrach, a ghabhas thairis air uachdar nan cnoc, 's nan uchdach, 's nam monaidhean, agus d' am faicear lasraichean mòra, mar gu 'm biodh iad beò, agus deatach a chuireas eagal air neach ; ach gidheadh, nach d'rinn aon deargadh air an fhonn. Pill a rìs an ath bhliadhna ; agus chi thu am fonn ud, ach beag mar bha e ; cha do thionndaidheadh, cha do threabhadh e, cha do chuireadh le sìol e ; agus cha mhò chithear an toradh a' fàs. Ach 's ann bha an teagasg so, cha 'n ann a 'ruith air uachdar, 's a losgadh ; ach mar is tric a thubhairt e féin, "*A' tarruing nan claisean domhain,*" agus a' cur an t-sìl phrìseil, a mhain o 'n cinn 's o 'n abuich, "na sguaban troma," mu 'm bheil am focal a' deanamh iomraidh dhuinn. Agus 's an là sin anns am "pill saor dhaoine an Tighearn, agus 's an tig iad gu Sion le caithream, agus aoibhneas sìorruidh air an cinn : 'n uair gheibh iad gàirdeachas agus aoibhneas, agus 'n uair theicheas bròn agus osnaich air falbh ;" is dearbhta leinn, 's an là sin,—bochd mar mheasar suidheachadh agus cor an aobhair agus na h-Eaglais 'n ar làithibh, gur h-iomadh iad, o fharsuingeachd na Gàidhealtachd mu thuath, a dh'fhoillsichear, mar choran aoibhneis 's an Tighearna, do Mhr. Iain Ceanadaidh.

Ghairmeadh Mr. Ceanadaidh dhachaidh, air an deicheamh là do mhìos mu dheireadh a' gheamhraidh, 's a' bhliadhna 1841, agus ann an aois nan Trì fichead 's a naoidh ; agus e ann an tomhas mor, mar bha Maois o shean, gun fhàilneachadh 's am bith, ach beag, a thighinn air a neart no a threòir.

Chòmhdaicheadh le dubhachas aghaidh na dùthcha timchioll. Mhothaich, eadhon, a' chuid a b' eutruime

giùlan, 's a sheas a mach an aghaidh an t-soisgeil, gu 'n "do thuit uachdaran agus duine mòr an diugh ann an Israel." Agus bu ro-aithnichte e, air feadh na dùthcha timchioll, gu 'm b' iomadh anam bochd, brùite, eadhon a ghlaodh, 'n uair chual iad an naidheachd mhuladach, —"M' athair, m' athair ! carbad Israeil, agus a mharc-sluagh?" Air son a choimhthionail chaoimh féin, a bh... prìseil aige, agus leis am bu phrìseil esan; is ann a nis a mhothaich iad do rìreadh co prìseil 's a bha e. Agus buinidh dhoibh gu cinnteach, an teisteas a thoirt dhoibh, gu 'n do nochd iad an urram agus an gràdh do 'n aodhair bheannaichte agus urramach a thugadh a nis uatha, air dhòigh, a bha do rìreadh ion-mholta, mar ghiùlan cubhaidh, caomh, agus dàimheil. Ach b' iomadh an Sgìreachd 's an coimhthional a thuilleadh orra-san, a nochd d' an fhaireachduinn cheudna. Bha an aimsir, mu àm a bhàis, doinionnach, stoirmeil, sneachdaidh: agus gidheadh, bha tuilleadh agus Cùig ceud deug neach, a thàinig, cuid dhiubh astar làithean, a dh' fhaotainn aon sealladh d' a dhuslach, mu 'n rachadh a chur fo 'n ùir. Bha a theaghlach féin, 's beag a ruigeas sinn a leas sin a chur an céill, ann an doimhneachdaibh a' bhròin ; agus cuid diubh ann an trom euslaint 's an àm; agus ged bha an uiread ud do shluagh a' dol agus a' tighinn a là 's a dh' oidhche, cha chluinnteadh guth no gluasad 'n am measg; cha mhothaichteadh an cos air ùrlair,—tùirseach, trom, mar bha iad. Is e gràdh a bha 'g an tarruing ;— agus bha fiamh r' a aithneachadh air an gnùis, agus iad a' beachdachadh a' bheàirn a rinneadh orra féin, agus 'n am measg.

Bu mhuladach am buille do Eaglais na h-Alba, agus do aobhar an t-soisgeil 'n ar Tìr, Mr. Iain Ceanadaidh bhi air a thoirt air falbh ; agus gu h-àraid mu àm 's an robh deuchainnean troma dlùth air an Eaglais. Cha bhuin dhuinne breth a thoirt, cia mar thuig mòran an guth so, agus an gnìomh a rinneadh leis an Ard-Uachdaran. Mu thimchioll na bha gu a thighinn air an Eaglais, dh' innis sinn cheana, ciod i a' bheachd 's an robh e féin mu a thimchioll. Dh' fhag e an fhianuis sin 'n a

dhéigh. Is ann do 'n Tighearn a bhuineas na h-innealan a dh' ulluich e féin ; agus is ann 'n a làmhaibh-san a tha an aimsirean gu léir. Ach, 's i a' cheist dhoibh-san a 's maireann fathast, am bheil iad féin do rìreadh 'n an luchd-leanmhuinn orra-san a tha a nis tre chreidimh agus fhoighidinn a' sealbhachadh nan geallana. Far am bheil an Tighearn a' beannachadh, gheibhear cuimhne mu 'oibribh-san a' tighinn a stigh, agus a' toirt cleachdaimh do 'n inntinn. Agus is i comhairle an Spioraid dhuinn, "Bithibh cuimhneachail air bhur cinn-iùil, a labhair ribh focal Dhé ; leanaibh an creidimh-san, a' beachdachadh air crìch an caithe-beatha, Iosa Criosd, an dé, an diugh, agus gu sìorruidh an Ti ceudna."

Tha ar n-iomradh-ne anfhann. Ach cha 'n ann mar sin a gheibhear cuimhne Mhr. Iain Ceanadaidh, ann an cridhibh phobuill an Tighearn. Is i ar dùrachd, agus dùrachd Ughdair a' Mharbhrainn a leanas, gun teagamh, gu 'm biodh iad so le chéile, 'n an cuideachadh, an t-iomradh agus am Marbhrann, araon, dhoibh-san a dh' iarraidh bhi a' cuimhneachadh a' mhaitheis a dh' ulluich an Tighearn, 's a nochd e dhoibh féin, agus do 'n oighreachd timchioll orra, ann am pearsa, 's ann an tìodhlacaibh an Teachdair urramaich so. Is iomchuidh gu 'm biodh fianuis air oibridh Dhé d' ar n-Eaglais, air a toirt seinn. Agus a nis 's i ar n-ùrnuigh 's ar n-iarrtus, gu 'm bu toigh leis an Tighearn an t-iomradh a bheannachadh.

'S a' cho-dhùnadh, tha e mar fhiachaibh oirnn a chur an céill, agus air chuimhne ; sinn bhi 's a' bheachd so agus làn-fhianuis againn air, nach robh dithis bhràithrean 'n an luchd-seirbhis 's an fhìon-lios, 'bu ghràdhaiche aig a chéile, na bha Mr. Iain Ceanadaidh agus Dr. Iain Dòmhnullach Ughdair a' Mharbhrainn. Nochdaidh am Marbhrann féin so, 's c' àit am faigheadh dithis, 'n an là, a bha cosmhuil riutha ! Gu togadh an Tighearn suas an leithid eile.

M. M.

# MARBHRANN

AIR

# MR. IAIN CEANADAIDH,

Ministeir Sgire a' Chaisteil Ruaidh.

---

AN LUINNEAG.

Ochan is ochan mar tha mi !
  Thug do bhàs dhomh 'n lot a tha gheur :
Is lot gu h-aithghearr nach slànuich ;
  O 's cràiteach mi 'n diugh as do dhéigh !

---

I.

Is iomadh beum thug am bàs dhuinn,
'S thug beuma ro-chràiteach 's an uair ;
A' gearradh as uainn nam Bràithrean,
Bha feumail, tre ghràs, fad an cuairt.

II.

Seadh, toirt nan Reul uainn bu shoilleir',
A dhealraich 'n ar speuraibh 's an oidhch' ;
A bha toirt iùil dhuinn air thalamh,
Le solus bha glan, is gun fhoill.

III.

Tharruing sud neul air ar n-iarmailt,
Is cha 'n ioghnadh idir an leòin ;
Oir chuir sinn gruaim air an Tighearn.
'S cha d' ìoc sinn dha 'n cliù mar bu chòir.

IV.

O, chuir sinn cràdh air Fear-saoraidh!
Is dh'earb sinn á daoinibh 'n a àit;
Cha robh sinn 'g amharc na gréin' ud,
O 'n d' fhuair Reultan solus do ghnàth.

V.

Seadh, cha d' thuig sinn mar a dh' fheumadh,
Thaobh gach Reul' dhiubh sud thugadh uainn,
Gur h-ann o dhealradh na Gréine
Bha 'n solus gu léir, teachd a nuas.

VI.

Gu 'n togadh 'n Tighearn a suas dhuinn,
An doimhneachd a thruais is a ghràis,
Fianuisean treun' agus buadhach,
'N àit na thugadh uainn leis a' bhàs.

VII.

Oir tha ar Ceannard nis àrdaicht';
'S tha lànachd ann-san, tha do-luaidh,
Gun aig' ach an Spiorad a dhòrtadh,
'S bidh fianuisean beò ann gu luath.

VIII.

'S a thaobh gur h-ainm dha gu h-àraidh,
Fear-leasachaidh 's càraidh nam bèarn,
Rachadh ar n-athchuinge suas ris,
'S thig furtachd is fuasgladh gun dàil.

IX.

O, gu 'n tigeadh nuas oirnn na frasan,
A thaisicheadh cridheachan cruaidh',
A bheireadh aiteadh air reòiteachd,
Is beò iad, tha 'n diugh mar 's an uaigh.

X.

'S Dia gu robh saoibhir 'n a ghràs-san,
Ris 'n iarmad a dh' fhàgadh air chùl,
'S 'g an deanamh spioradail, sgiamhach,
Is gnìomhach 'n an dreuchd, mar luchd-iùil.

XI.

Tha fear air leth do na Bràithribh,
Air 'n do leag am bàs a làmh fhuar,
Bha soilleir, aithnicht', 'n a là-san,
Is a chliù-san b' àill leam bhi luaidh.

XII.

'S e tha 'n am shealladh gu h-àraidh,
Teachdair àillidh a' Chasteil-Ruaidh,
'S rè iomadh latha d' a shaoghal,
A shaothraich 's an Sgìr' ud le buaidh.

XIII.

Is cinnt' gur dealrach an reul e,
Ann an speuraibh na h-Eaglais shuas
'S an eaglais bhos bha co feumail,
'N a dhreuchd-san fad làithean a chuairt.

XIV.

Oir tha sinn leughadh d' an taobh san,
A thionndaidheas peacaich gu Criosd,
Gu 'm bi iad dealradh mar reultaibh,
An speuraibh na Glòire gu sìor.

XV.

'S gun cheist, bu lìonmhor an t-àireamh,
O ghràs tre 'n d' rinneadh leis feum;
Uime sin, 's reannag ro-àluinn,
Gu bràth e, an iarmailt nan nèamh.

XVI.

A mhaighstir Iain ro ionmhuinn!
Is b' ionmhuinneach leams' thu o thùs;
B' i mo dhùrachd a bhi 'g iomradh,
Do bhuadhan, is t-iomchar, 's do chliù.

XVII.

Is fìor, chaidh dàil air do mharbhrann,
Gidheadh, "Labhraidh balbhachd ri céill;
'S theagamh nach 'eil e ro-anmoch,
Bhi 'g iomradh do chlù-s' ann mo sgeul.

XVIII.

Tha cuid 'leig tur as an cuimhne,
Na chual iad r' ad linn-san uait féin;
'S b' fheumail chum iadsan a dhùsgadh,
Bhi 'g ùrachadh fathast na sgéil'.

XIX.

Ach tha cuid, muladachd, cianail,
O leagadh leo riamh thu 's an ùir,
D' am miann gun teagamh, 's d' an dùrachd,
Bhi 'g ùrachadh iomraidh do chliù.

XX.

Gheibh iadsan teagasg air uairibh,
Ag amharc na h-uaigh' 'm bheil do chéis,
A bheir gu cuimhne gu luath dhoibh,
Iomadh ni chual iad uait féin.

XXI.

'S toigh leo bhi cumail air chuimhne,
Na linn' ud a fhuair iad 's a dh' fhalbh;
'S bhi foghlum, 'g amharc na h-uaghach,
Ge tosdach an uaigh ud, nach balbh,

XXII.

Fhuaireadh leam iomradh ro-fhìor air,
Gu 'm b' tu sìol fhìor-chlann nan gràs,
A shruth o aithrichibh diadhaidh,
A riamh a bha soilleir 'n an là.

XXIII.

Fhuair uath-san thu eisimplir dhiadhaidh,
'S is beannachd o Dhia sin, innt' féin,—
Ach a' chuid gheibhear leath' riaraicht'
Bidh 'n diadhachd ac' uile 'n am beul.

XXIV.

Ach cha d' fheud thus' a bhi riaraicht',
Le creidimh an iasad o chàch,
Dhòirteadh an Spiorad o Chriosd ort,
Chuir 'iomhaigh air t-anam gun dàil.

XXV.

'N sin fhuair thu aithn' ann am fìrinn,
Air 'n ath-bhreth do rìreadh o shuas,
Is phòs an Spiorad ri Criosd thu,
'S an aonadh tha sìorruidh, 's do-luaidh.

XXVI.

'S fhuair thu an Spiorad mar thìodlaic,
Tre t-aonadh ri Criosd anns an uair;
Chum a bhi annad 'n a chòmhnuidh,
'S 'n a theòir anns gach ceum do do chuairt.

XXVII.

Is truagh, gun teagamh, gach teachdair,
A chaidh steach gu ladarn' 's an dreuchd,
Gun aithne riamh air Fear-saoraidh,
No naomh-obair Spioraid ar Dé.

XXVIII.

Labhairt na fìrinn nach eòl doibh,
Oir a glòir tha foluicht' uath' féin:
O, ciod a 's feàrr iad na 'm *Pioraid,*
Gun tuigs' air na their e e 'bheul.

XXIX.

No fòs mar bhuachaill gun sùilibh,
A ghabhadh air stiùireadh nan treud,
An deanadh esan fear-iùil dhoibh?
'S ann chuireadh iad cùl ris, fhuair leirs'.

XXX.

'S truagh iad, le gionaich an t-saoghail,
'S air barrantas dhaoin', chaidh 's an dreuchd:
Bithidh an roghainn ud daor dhoibh,
Ged nach saoil iad 'n diugh e, 's nach éisd.

XXXI.

Ach dheasaicheadh thus' leis an Tighearn,
Tre obair ro-dhìomhair a ghràis;
'S chuir e a steach thu d' a fhìon-lios,
Is lìon thu do dhreuchd ann gach là.

XXXII.

Thug e dhuit cumadh bha àluinn,
Anns gach buaidh, is tàlann, is rùn;
'N a t-anam riamh a chuir tàbhachd,
'S a chuir snuagh nan gràs air do ghnùis.

XXXIII.

'S ann thàinig mach thu mar ghaisgeach
'S an t-soisgeul, bha deasaicht' is treun;
Is cha b' ann idir mar leisgean,
A chuireadh tu 'n teisteas an céill.

XXXIV.

Air t-anam riamh bhitheadh faobhar;
'S bu shaoithreach thu labhairt do sgéil;
Oir bha thu an neart an Fhir-shaoraidh,
A' labhairt ri daoin' as leth Dhé.

XXXV.

Air 'n t-soisgeul 'ghuireadh an céill leat,
Fhuair thu aithn' is léirsinn 'n a ghlòir;
'S bu shoilleir dhoibh-san bhiodh 'g éisdeachd,
Ga 'n d' fhairich thu éifeachd do sgeòil.

XXXVI.

Thugadh dhuit aithne gu sònruicht',
Air innleachd ro-ghlòrmhor na saors';
Bha ann an cridhe na Diadhachd,
'S d' am b' tobar o shìorruidheachd—Gaol!

XXXVII.

Eadhon, gaol-taghaidh, is saoraidh,
Is naomhachaidh, fòs mar an ceudn',
'N gaol a thug Dia do chloinn daoine;
Bu chaomh leats' riamh chur an céill.

XXXVIII.

Thugadh dhuit aithne bha fìor-ghlan,
Air co-cheangal gnìomh' agus gràis;
'S is glàn a shloinneadh tu mach iad,
Is gach aon fa seach dhiubh 'n a àit.

XXXIX.

'S a thaobh a' chùmhnaint 's a' ghàradh,
A rinneadh ri Adhamh o thùs ;
Gu 'n do bhris e féin is a chlann e
Chionn ann-san gu 'n d' rinneadh e riù-s'.

XL.

Uime sin, sheirm thu do pheacaich,
An staid-san, gun teagamh, bhi truagh ;
Ach 's tu a ghuidheadh gu dian orr',
Gu 'n teicheadh gu Criosd iad gu luath.

XLI.

Dhearbhadh tu 'n cunnart o 'n reachd dhoibh,
Am briathraibh bha tearc,—ach bu gheur,—
Fàgail gach aoin dhiubh gun lethsgeul,
Nach gabhadh ri teisteas do Dhé.

XLII.

Is tric a ghabhadh leam beachd, air
A' chaoir a bha lasadh 'n ad ghnùis,
'N àm dhuit cur séisd ris a' pheacach,
Gu a sheasamh thoirt uaith 's a lùth's.

XLIII.

Oir mheasadh leatsa, mar Theachdair,
An labhairt ri peacaich gach àm,
Gu 'n robh e crocht' riut mar Inneal,
'N e pilleadh no bàthadh bhiodh ann.

XLIV.

Cha 'n e gu 'm b'urrainn thu éifeachd,
A chur anns an sgeul bha thu luaidh ;
'S ann a dh'earb thus' ri Fear-saoraidh,
Bhi crùnadh do shaothrach le buaidh.

XLV.

Gidheadh, cha d' mheas thu mar lethsgeul,
Bhi creidsinn o Chriosd gu 'n robh 'bhuaidh ;
Bha thu co dian ann do shaothair,
'S ged dh' earbt' riut saoradh an t-sluaigh.

XLVI.

Ach ann an searm'nachadh 'n t-soisgeil,
A réir teisteas Spioraid ar Dé,
Bha thu a riamh aig do dhachaidh,
'S bu tlachd leat bhi labhairt na sgéil.

XLVII.

Seadh, gràdh Iehobha do dhaoinibh,
A nochd e gu saor dhoibh an Criosd,
Pears' agus glòir an Fhir-shaoraidh,
A choisinn dhuinn saorsainn tha sìor.

XLVIII.

A dh'ungadh le h-ola an aoibhneis,
Chum oighreachan ifrinn 's a' bhròin,
A thugadh dha-san 's a' chùmhnant,
'A stiùireadh gu cala na glòir'.

XLIX.

'S e Spiorad sìorruidh Iehobha,
'N ol' ungaidh a dhòirteadh air Criosd,
Chum dhreuchdan urrais, 's Fir-sàoraidh,
A lìonadh, do chaomh phobull Dhé.

L.

Seadh, chum gu 'm bitheadh 's gach àl e,
'N a fhàidh, 'n a shagart, 's 'n a Rìgh,
'N cosnadh 's an co-chur na slàinte,
Ri taghadh nan gràs anns gach linn.

LI.

Mar sud, shearmonaicheadh Criosd leat,
Mar thìodhlac do-labhairt ar Dé,
'N a phears', 'n a chumhachd, 's 'n a lànachd,
Mar Shlànuigh-fhear iomlan thar sgéil.

LII.

Sheirm thu teagasg na h-ath-ghineamhuinn,
'N a nàdur ro-ion-mholt', 's 'n a buaidh ;
Oir fhuair thu aithn' oirr', mar dh'iomradh,
'S cha b' leanaban thu idir 'g a luaidh.

LIII.

Is chuireadh 'n céill leat gu saor e,
Do chlannaibh na daors' is a' chruais,
Nach rachadh anam, gun naomh-bhreith,
A chaoidh steach do 'n naomh-ionad shuas.

LIV.

'S maille ri ath'rrachadh nàduir,
Is naomhachadh gràsmhor 'n a lorg,
Gu 'm feum iad trùsgan Fir-saoraidh,
Gu 'n saoradh gu sìorruidh o 'n fheirg.

LV.

An trùsgan bhìtheadh 'n a dhìon dhoibh,
O dhian-chorruich shìorruidh ar Dé,
Chionn brisidh 'n lagha mar chùmhnant,
Rinn rùisgt' iad d' a fheirg-san gach ré.

LVI.

Is luaidh thu gu soilleir 's gu slàn dhoibh,
Nach b' e ath'rrachadh nàduir, ann féin;
Air an t-saors' bheireadh còir dhoibh,
Ach Fìreantachd ghlòrmhor mhic Dhé.

LVII.

'N fhìreantachd iomlan is shìorruidh,
A chrìochnaich e air a' chrann-cheus',
Anns an robh ceartas làn-riaraicht',
Is àrdachadh sìor aig Lagh Dhé.

LVIII.

Gur e sud as trusgan gu sònruicht',
A chomhdaicheadh an'manna truagh',
Air beath' na slàint' bheireadh còir dhoibh,
'S air an oighreachd ghlòrmhor is bhuan.

LIX.

Is a thaobh obair na naomhachd,
A dh' fheumadh gach aon mar an ceudn'
Gu 'n robh i co-sheasamh gu h-àraidh,
Ann an ìomhaigh àluinn Mhic Dhé.

LX.

Is dhuitse b' aithne fior naomhachd,
O shaothrachadh Spioraid do Dhé,
'S a cruaidh-chath làitheil ri peacadh,
Bha gleachdadh ri gràs ann ad chré.

LXI.

B' aithne dhuit innleachdan Shàtain,
'N a shàthaidhean guineach is garbh ;
Bhi tilgeadh shaighdean is gnàth leis,
Air a' cheannard 's àirde 's an arm.

LXII.

Ach 's ann rinn sud thu ni b' fheumail',
Do 'n treud, anns na bhiodh tu a' luaidh,
Oir thug sud faireachduinn gheur dhuit,
Air coraibh an treud, measg an t-sluaigh.

LXIII.

Thug sud dhuit comas gu sònruicht',
Bhi labhairt ri leòintich gu tlàth,
'S riu-san 'n an spiorad bha brùite,
'S gu h-ùir a bha cromadh gach là.

LXIV.

O, 's tu a labhradh gu fòil riu,
A' toirt do gach seòrs' an cuid féin,
A' seirm dhoibh sìth' agus solais,
O shoisgeul ro-ghlòrmhor Mhic Dhé

LXV.

Bha iad a measg do luchd-leanmhuinn,
'N an spiorad bha anmhuinn is brùit',
Leo-san bu toigh bhi 'g ad éisdeachd,
Oir 's minic a réitich thu'n cùis.

LXVI.

Chu d' leig thu riamh as do shealladh,
Gu 'm b' e Spiorad geallaidh nan gràs,
'Dheanadh do theagasg dhoibh buadhach
Ach 's truagh iad nach tabhair dha àit.

LXVII.

Oir ghabh e tàmh ort gu saoibhir,
'S rinn sud dhuinn ro-aoibhneach do sgeul;
Seadh, bha do theagasg leis cùbhraidh,
'S a' sileadh mar dhrùchd air an treud.

LXVIII.

'S a chionn gu 'n tugadh leat àit dha,
Mar fhear-càraidh na saors' ris 'n treud,
Mhòr-bheannaich Esan do shaothair,
Fad bhliadhnaidh do shaoghail 's an dreuchd.

LXIX.

Bu dian, 's bu tric thu a' lùbadh,
Air d' ghlùinibh aig righ-chaithir gràis,
A' gleac ri Aingeal a' chùmhnaint,
Gun diùltadh a ghabhail gu bràth.

LXX.

Is 's ann gu tric air do ghlùinibh,
Fhuair thu inntinn 's rùn Fhir do ghràidh;
'S tu féin fhuair fagusachd dhlùth dha,
Seach iomadh dhiubh-san fhuair gràs.

LXXI.

Seadh, shaoil mi riamh, 's b' e mo bheachd e,
'S co bhacadh dhomh idir a ràdh?
Gu 'n d' fhuair thu tomhas bha dùbailt,
Do Spiorad na h-ùrnuigh 's nan gràs.

LXXII.

Och! 's iomadh osnadh is ùrnuigh,
Is dùrachd gu dian chuir thu suas,
Seadh, ann an spiorad na brùiteachd,
O na glùinibh an diugh tha 's an uaigh.

LXXIII.

'Togaidh gach ùrnuigh dhiubh fianuis,
'N an aghaidh riamh nach tug cluais,
Aon chuid do thagradh no sgeula,
A chual iad o d' bheul-s' iomadh uair.

LXXIV.

'S mur faigh iad fiosrachadh tràthail,
Air peacaibh an nàduir 's an gnìomh,
'S air peacadh diùltaidh na slàinte ;
O b' fhèarr dhoibh nach beirteadh iad riamh !

LXXV.

Thugadh air falbh thu gun fhios dhuinn,
Cha b' fhiosrach air iomadh do 'n t-sluagh ;
Thugadh air chabhaig thu dhachaidh.
Mu 'n ruigeadh ar n-athchuingean suas.

LXXVI.

Bhliadhn' nan Ochd-ceud-deug 's dà fhichead
Seadh bhliadhn' an Dà fhichead 's a h-aon,
Ghairmeadh thu suas le Fear-saoraidh.
Mu aois nan Trì fichead 's a naoidh.

LXVII.

'S aig àm do dhuslaich rc àluinn,
A chàradh gu h-ìosal 's an uaigh ;
Is iomadh sùil a bha deurach,
Is cridhe bha reubt' agus truagh.

LXXVIII.

A chionn nach cluinneadh iad tuilleadh,
O na bilidh nis tha fo 'n fhòid,
Sin a chuir fonn orr' gu minic,
'S cha 'n ioghnadh leinn idir am bròn.

LXXIX.

Bithidh ort ionndrain feadh dhùthchan,
Gu h-àraidh feadh dhùthchan 'n taoibh Tuath,
Oir shéideadh trompaid na slàint' leat,
Air bhràigh' 's air mhachair do 'n t-sluagh.

LXXX.

Ach 's ann aig Sgìre Chill-Iùrnain,
Tha aobhar bhi dubhach gu leòr ;
Oir thugadh lot, le do bhàs dhi,
Nach slànuich, do chuid, gu ruig Glòir.

LXXXI.

Gu 'n deònaich Criosd ann a thròcair,
Do 'n òganach thàinig 'n ad dhéigh,
Tomhas do spiorad a phàraint,
Bheir dha-san bhi gluas'd ann ad cheum.

LXXXII.

Gu 'm bheil fear eile do d' chlann-san,
Nach 'eil fann ann an iomradh na sgéil ;
An Tighearn gu 'm beannaich na h-òig-fhir,
'S gu soirbhich gu mòr leo 'n an dreuchd.

LXXXIII.

Bu tu an companach àillidh,
'S an t-athair a ghràdhaich do chlann ;
Is mar fhear-tigh' ann ad fhàrdoich,
Bu shon' thu gu bràth air an ceann.

LXXXIV.

Bithidh do bhantrach 's do chlann-san,
A' tuireadh 's an àm na chaidh uath',
Oir am briseadh rinn do bhàs orr',
Cha shlànuichear dhoibhs' e gu luath.

LXXXV.

Is iadsan iarmad na h-ùrnuigh ;
Bu dlùth air an son bha thu 'n sàs ;
Chaoidh air do spiorad 'g an giùlan,
'S air do ghlùinibh air righ-chaithir gràis.

LXXXVI.

'S tha aobhar againn bhi saoilsinn,
Thaobh an teaghlaich chaoimh ud gu léir,
Gu 'n d' thàinig toradh na h-ùrnuigh,
A nuas orr' mar dhruchd air an fheur.

LXXXVII.

Thigeadh do aithrichibh diadhaidh
A bhi dian aig righ-chaithir gràis,
Air son an cloinne 's an iarmaid,
Gun fhios ciod ni 'n Tighearn 'n an là-s'.

LXXVIII.

'S e a chuir mais' air do sgeul dhuinn,
Do ghiùlan gu léir bhi fo 'buaidh,
Chion gu 'n robh cumhachd na diadhachd,
A' dealradh riamh ann do ghluas'd.

LXXXIX.

An aoradh Dhé ann a d' fhàrdaich,
Bu bheothail, bu bhlàth thu, 's bu chùbhr' ;
Oir thigeadh tu mach as do sheòmar,
Fo dhòrtadh na h-ol' ort as ùr.

XC.

Is iomadh cruinneachadh Orduigh,
Aig 'n robh sinn gu sònruicht' le chéil' ;
'S dh' fhàg sud do chomunn 's do chòmhradh,
Ni 's brònaich' mi nis as do dhéigh.

XCI.

À riamh o chuir mi ort eòlas,
O thilgeadh 's an Tòis'eachd mo chrann,
'S e fhuair mi annad-s' am bràthair,
Bha sàbhailt gu dòchas chur ann.

XCII.

Fhuair mi do chomunn 's do chòmhradh,
Gu sònruichte spioradail, 's blàth ;
Oir bha do chainnt air a sailleadh
Gu soilleir le salann nan gràs.

XCIII.

'S cha d' fhuair Sàtan a mhiann oirnn,
Teachd eadarainn riamh le gaoith fhuair ;
'S ann bha ar dlùthachadh a' fàs dhuinn,
Mar a b' fhaisg air bàs thu, 's air uaigh.

XCIV.

'S cha 'n ioghnadh dhomhs' bhi 'g ad ionndrain,
Oir mar thuirt an sean-fhocal 's fior,
"Is lom a' ghualainn gun bhràthair,"
Is dh' fhàg sud mi mall ann mo thriall.

XCV.
Ach bheirinn moladh do 'n Tighearn,
Gu 'm bheil iarmad 'g éirigh dhuinn suas,
Tha togail fathast na fianuis ;—
Gu lìonar leo àit na chaidh uainn.

XCVI.
Is iomadh athair is bràthair,
O thàinig do 'n tir-s' mi air thùs,
A thugadh dhachaidh le bàs uainn,
'Is dh' fhàgadh leo mis' air an cùl.

XCVII.
Is tha mi uime sin, cianail,
Mar eun air an t-sliabh tha leis féin ;
'S tha togradh 'n uairibh is iarrtus,
Aig m' anam, bhi triall as an déigh.

XCVIII.
Ach fàgam a' chùis aig an Tighearn,
A riaghlas gach ni dhomh air chòir ;
Gus 'm faigh mi dhachaidh gu sàbhailt,
'N sin dha-san gu bràth bithidh glòir.

XCIX.
Is, Iain ! tha nis thu 's an Aros.
Far 'm faic thu na bràithrean chaidh uainn,
Seadh, agus Criosd, fear do ghràidh-san,
'S am bi t' anam sàsuicht' gu buan.

C.
Far nach bi àmhghar no mulad,
No peacadh, no mallachd, no bàs,
Ach far an òl thu gu sìorruidh,
As a' chuan tha gun ìochdar, gun tràigh.

CI.
Oir chaidh do gheamhradh nis thairis,
'S do shamhradh cha teirig gu bràth,
'S a chaoidh do ghrian cha teid sìos ort.
'S i siorruidheachd tomhas do là.

CII.

Is co a dh' iarradh gu 'm pilleadh,
Gu talamh thu rithis chum tàimh ?
Seadh co e idir a dh' iarradh,
Do spionadh á uchd Fhir do ghràidh ?

CIII.

Ach a nis thigeam gu dùnadh,
Le dùrachd gu 'm beannaicheadh Dia
An dàn so, neo-iomlan mar tha e ;
'S a' ghlòir gu robh dha-san gu sior.

A' CHRIOCH.

ALEX. MACLAREN & SONS, PUBLISHERS,
268 ARGYLE STREET, GLASGOW, C.2.